## DO M'MHATHAIR.

An dàn no dhà so, tha mise fàgail
Gu riar mo chàirdean, le gràs na Ceòlraidh,
'S ma gheibh iad fàbhar 's deadh-ghean mo mhàthar,
Sin duais as àirde th' aig bàrdachd dhòmhsa.

[Dh' ullaich an t-Ughdar caomh an dara clo-bhualadh de 'n "Fhear-Chiuil" goirid mu 'n d' thainig a' chrioch air. Tha an leabhar air a chur a mach mar dh' fhag e e, ach a mhain gu bheil, a nis 's a rithist, beagan atharrachaidh 's an litreachadh, agus roinn de mhearachdan a' chlò air an ceartachadh.

DOMHNALL MAC FHIONGHAIN.]

# AM FEAR-CIUIL.

## DAIN, ORAIN, ORAIDEAN, IS SGEULACHDAN,

LE

DOMHNULL MACEACHARN,

AN

DUNEIDEANN.

AN DARA CLO-BHUALADH, LE MORAN RIS.

O, ceòl ar dùthcha, is spiorad iùil e,
A tha 'gar stiùradh air cùrsa mòrachd,
An cumail ùrail nam buadhan fiùghail,
A choisinn cliù dhuinn an cùis na còrach.

DUNEIDEANN: IAIN GRANND,
DROCHAID DHEORSA IV.

1910.

# AM FEAR-CIUIL.

POEMS, SONGS, AND TRANSLATIONS,
WITH PROSE SKETCHES, GRAVE AND GAY.

BY

DONALD MACKECHNIE,

EDINBURGH.

SECOND EDITION, MUCH ENLARGED.

Mar bhraon air blàth do m' anam fhein,
Tha ceòl is sgeul is beagan àbhachd.

EDINBURGH: JOHN GRANT,
GEORGE IV. BRIDGE.

1910.

# CLAR-INNSIDH.

## EADAR-THEANGACHAIDH.

## ORAIDEAN IS SGEULACHDAN.

# DO 'N LEUGHADAIR.

A Leughadair Shuairce,—

Tha mise cur a mach an leabhair so, cha'n ann a chionn gu bheil moran iarraidh aig an t-saoghal air, ach a chionn gur e mo thoil fhein sin a dheanamh. Tha mi creidsinn gu'n eireadh 's gu'n laidheadh a'ghrian mar a rinn i bho'n is cuimhne leam, 's nach sguireadh àm curachd is foghair a thigh'n mu 'n cuairt, ged a ghleidhinn-sa mo leabhar dhomh fhein; 's gu dearbh na'n gabhainn comhairle mo chairdean—ni nach gabh duine sam bith aig a bheil toinnisg—'s e ghleidheadh dhomh fhein a dheanainn. Mo bhean, aig nach 'eil facal Gaidhlig, an deigh dhi aon de na duilleagan a sgrudadh gu poncail, 's an ceann cearr rithe, thuirt i nach deanadh e feum; gu'm b' fhearr dhomh mo phìob a lasadh le m' leabhar na daoine bhi gàireachdaidh mhagaidh orm. Thuirt mi rithe na'm paigheadh iad air son mo leabhair, gu robh mi coma co-dhiù ghàireadh no chaoineadh iad. "Ma tha," arsa mise, "duin' ann as lugha mo chiataich dheth na gach duin' eile, 's e am fear sin nach urrainn gàire cridheil a dheanamh; agus 'na dhéigh-san, am fear sin, ma's fhior e fhein, nach teid aig' air breug innseadh. Fhaic thu, thig an dà ni sin, an gàire 's a'bhreug, cho nadurra do dhuine ri

tarruing analach, 's ciod a th'ann da ach a bhi breabadh an aghaidh nan dealg 's a' buaireadh an fhreasdail a bhi cur an aghaidh naduir."

'S e mar a tha nach'eil tuilleadh 's a' chòir de leabhraichean sa' Ghaidhlig, 's tha iadsan a tha deonach agus comasach air cur ris a'bheagan a th'ann, air am bacadh o sin a dheanamh leis cho beag iarraidh 's a th'aig Gaidheil air leabhraichean 'nan cànain fhein. Ach iarraidh ann no as, tha'n leabhar so dol a mach a dh' aindeoin co theireadh e. Tha mi, mar gu 'm b' eadh, a'tilgeadh m' arain air aghaidh nan uisgeachan, an dùil ri e thilleadh air ais 'na cheapairean ròmais an déigh dhomhsa dol thar an aiseig ; no am briathran maith a dh' fhaoidte as freagarraiche do 'n chùis, tha mi tilgeadh na spitheig so mu thuaiream carn ar litreachais; ma dh' amaiseas i air, is maith ; 's mur an amais, nach beag an dolaidh.

A nis, a leughadair, ma tha amharus agad nach faigh thu uidhir gliocais ann am leabhar 's a gheibh thu 'n 'Leabhar nan Gnathfhocal,' cha 'n 'eil mi 'g radh nach fhaod thu bhi ceart, ach cuimhnich nach robh am freasdal cho fabharrach dhomhsa 's a bha e do Sholamh. Na 'm bithinn-sa air mo sgeadachadh an lion-eudach grinn, 's crun òir air mo chnuaic, co is urrainn a radh nach fhaodainn a bhi na bu ghlice na tha mi—co-dhiù, an suilean dhaoine; ach "air ghaol sith' 's air eagal conais," na bi talach air mo ghliocas:

"Cha 'n 'eil air, ma tha e gann,
Ach na bheil ann a thoirt as."

Cha 'n e nach 'eil gu leòir de ghliocas agam de 'n t-seorsa th' ann; gliocas air nach 'eil mi fhein a' cur a bheag sam bith a dh 'fheum, 's a dh' fhaodainn a sheachnadh do neach sam

bith aig a bheil iarraidh air; ach tha amharus agam nach 'eil an gliocas a gheibh duine 'n coingheall a chum moran feum dha. Is eigin do gach aon againn a chùrsa fhein a stiuradh leis an tomhas gliocais a chaidh a bhuileachadh air, gann no pailt g'am bi e. Ach ma rannsaicheas tusa mo leabhar gu dichiollach, co aige tha fhios nach fhaod thu tigh'n trasd uir driothlunn céille an sud 's an so 'nuair is lugha t' fhiughair ris, 's ma thachras tu air dad, eadar an tugha 's an raineach, as fhiach dhuit a chnuasachd, 's ma tha an ni sin a chum do bhuannachd, gabh ris, ach mur a bheil, guait e. Cha 'n urrainn domhs' an gnothach a dheanamh na 's cothromaiche na sin. Slan leat.

Do Charaid dileas,

DOMHNULL MACEACHARN

DUNEIDEANN, 1904.

# AN ROIMH-RADH.

Fhir a tha leughadh mo rannan,
  No 'g eisdeachd tamull ri m' dhuain,
Mu 'n toir thu dhomh beum thoir t' aire
  Gur leir dhuit earrann de'n smuain ;
Seadh, cronaich gu geur ma 's maith leat,
  Ach eisd ri m' chagar ad chluais;
Cha mhise tha 'm feum do bheannachd,
  'S tu fein a mhealas an duais:
Ma gheibh thu sa' cheudamh earrann
  Na ghleusas t' aigne gu smuain,
No chuireas do spéis air t' anam,
  Na dh' eisdeas caithream nan duan—
Neo-thorach gach dùil, is falamh,
  Mu 'n d' dhuisg annt' anail a' bhaird,
A chruthaich as ùr an talamh,
  Do 'n t-suil a sheallas an àird—
Thoir thusa deagh spéis d'a ealain,
  Le séisd a rannan ad chluais;
Ma 's airidh an sgeul air aithris,
  'S tu fein a mhealas an duais.
A' ghaillionn tha séideadh tharainn,
  'S a' reubadh bharra nan stuadh,

Ged 's soilleir a ceum sa' bharrach,
  Cha leir dhuit fathast a snuadh.
An saoil thu, na suilean dalla
  Tha duint' do shealladh as àird',
Mur faic iad na dùilean tharainn,
  An sgrùd iad anam a' bhaird?
An t-anam sin fein a sheallas
  O neamh gu aigeal a' chuain,
'S a chunnaic sa' cheum fo d' chasan,
  An seud a shnasaich a dhuain;
A chruthaich dhuit neamh nam flaitheas,
  A neulaibh tana na smuain,
'S a shuidhich air leus 's air faileas,
  Bonn-stéidh na dh' aidich thu buan:
Biodh agadsa spéis d' a ealain,
  Le séisd a rannan ad chluais;
Ma 's airidh an sgeul air aithris,
  'S tu fein a mhealas an duais.

# AM FEAR-CIUIL.

## AM FEAR-CIUIL.

Feasgar latha fuar is frasach,
  Fhuair mi fasgadh an tigh-òsd
Mo dheagh charaid, Art MacAsgail,
  Aig Port-Aiseig Chaolas-Bhòsd.

Chaisg mi m' ìota 's dhìol mi m' acras,
  'S chuir mi phìob thombac air seòl,
'S leig mi dhiom mo sgìos is m' airsneal,
  Togail chaisteal anns na neòil.

Obair thaitneach ach mi-tharbhach;
  'S stéidh neo-earbsach a' ghaoth tuath,—
Casad faiteach air mo chulaibh,
  'S thuit mo lùchairt anns an luath.

Thionndaidh mi dh' fheuch có a bh' agam,—
  Duine fada, tana, crom ;
Gun mhor choltas feòl' no saille,
  Fo'n t-seann fhalluinn bha mu chom.

Bha mi taingeil air son cuideachd,
  Bho 'n bha 'n t-sìd a muigh cho trom;
Thug mi fàilte dha le furan,
  Ged bha 'luideagan car lom.

Dheanamh cobhair air gun mhoille
  Leis na goireasan a bh' ann,
Thairg mi deur de dh' uisge goileach,
  Agus rud-eigin 'na cheann.

Thuig mo charaid dé bha maith dha;
  Cha 'n e'n t-amadan a bh' ann;
Deas 'na chòmhradh, tuigseach, eòlach,
  Ged bha chuid de 'n stòras gann.

Thuirt e, "'nuair tha 'n spiorad sàraicht',
  Is air aghaidh nàduir gruaim;
'N cridhe fann an impis t' fhàgail,
  'S rabhadh gàbhaidh anns gach fuaim.

"Tha na 's miosa na 'n deoch-làidir,
  Dh' aiseag pàirt de 'n chàil tha uainn;
'S air an fheithid tha 'n ar nàdur,
  A chur càileigin de chluain.

"Ach ged tha mór bhuaidh 's a' chopan,
  Bhrosnachadh ar càil 's ar smuain;
Tha e cheart cho deas g' ar dochann,
  'S a thoirt taic an trosdain uainn.

"Maith is olc, mar sin, gu minic,
Air am filleadh an aon dual;
Dlùth d'a chéil' tha searbh is milis;
Nithe diombuan agus buan.

"'S an aon lus tha bàs is ìocshlaint;
Spiorad fìrinn anns a' bhréig;
Còir is eucoir gun gheur chrìochan;
Ard is ìosal; freumh is geug.

"Eisd a' ghaillionn seinn Hosana,
Ri séisd fharumach nan stuadh;
Druid a' chòmhla, bruid a' bheòlach,
'S cluinn cho ceòlar 's tha ghaoth tuath.

"Cluinn mar tha gach torman gléiste,
'N co-sheirm éibhinn, fann is cruaidh;
Builg na gaillinn suas a' séideadh,
Garbh cheòl-mèarsaidh na gaoith tuath.

"Creid nach aimhreit tha 's na dùilean,
Ach an t-ùrlar air an gluais
Gach ruith shiùbhlach, seirm is crùnluath,
Theid a dhùsgadh fonn an cluas.

"'S ionann brìgh do 'n anam cheòlmhor,
Ceilear eòin, is toirm na tuinn';
Còisir chiùil an lùchairt mòrachd,
'S feadan cònnlaich chois an tuim.

"Cha 'n e fiodhall, 's cha n e clàrsach,
Bheir do 'n cheòl as airde bhuaidh;

Crònan màthar thar a pàisde,
Ceòl as àille 'n taobh so 'n uaigh.

"Ma tha 'n t-inneal-ciùil so 'n òrdugh,
'S nach do chaill mo mheòir-sa 'n lùth;
C' uim' nach tairgeamaid ar feòirlinn,
Mar-ri còisir àrd nan dùl?"

Shocraich mi mi-fein am chathair,
'S lìon mi phìob g'a blad a suas;
Dh' éisd mi greis ri ceòl mo charaid,
A bha annasach do m' chluais.

Co-dhiù thuit orm dùsal cadail,
No an cruitear tana cruaidh
A chuir seun a chiùil mu m' shealladh,
Ach chaidh m' aithne car air chuairt.

Chluinninn fhathast toirm na gaillinn,
Ach air atharrachadh fuinn;
Nuallan mara sguabadh tharainn,
Ach ri caiseamachd na tuinn'.

Dh' éirich mi thar cuan is mòr-thir,
Beinne 's còmhnaird, suas 's a nuas;
Gun chairt-iùil no stiùir 'g am sheòladh,
Ach an ceòl a bh' ann am chluais.

Fad air falbh, bha onfhadh fuaimneach
Tuinn a' bualadh trom air tràigh;
Machair uaine 'n cois nam fuar-bheann,
'S bothan uaigneach fo an sgàth.

Leum mi air mo bhonn gu h-aotrom,
  Mhothaich mi am fraoch fo m' shàil;
Canach geal cur snas air raointean,
  'S a' chearc-fhraoich a' gairm a h-àil.

B' aithne dhomh gach creag is sgàrnach;
  Creachan àrd is lagan réidh;
Mhothaich mi am ghlaic an spàinnteach,
  'S air mo làmhan calg an fhéidh.

Lùthar, làidir, mar a b' àbhaist;
  Smior is càil an cnaimh 's am féith;
Beatha tharbhach! Beatha shealbhach!
  'S culaidh fharmaid sealgair féidh!

'S bochd nach buan dhuinn seilbh cho luachmhor.
  C' uime luathaich i a ceum?
O, ciod an duais a bheirinn suas,
  Airson aon uair dhi 'n diugh am fheum?

Cha 'n 'eil fhios domh ciamar thachair,
  Fhuair mi nis mo chas air sràid;
Measg luchd-fuadain, 's gach ni fuaraidh,
  'S cùram fuaighte rium 's gach àit.

Foill is foirneart thar na còrach;
  Dìchioll brònach an glas-làmh;
Is fuil is feòil mar iobairt bheò,
  Do dhia an òir dol suas gun tàmh.

Co-dhiù a chaill an cruitear truagh
  Air inneal buaidh, no mheóir an clì,

Cha 'n fhios domh; ach bha cheòl am chluais,
A nis gun bhuaidh, mar fhuaim gun bhrìgh.

Plathadh seallaidh nis 's a rithist,—
Boillsgeadh diombuan air bheag suim,—
Nithe ghluais aon uair an cridhe,
Ach a leig e tur á cuimhn'.

Ach mu dheireadh, bhuail mo chlàrsair
Teud chuir guin troimh m' chàil gu léir;
Bhuail e charraig anns an fhàsach,
'S bhrùchd aisd' uisge 'n àmhghair ghéir.

Dh' éirich grian air maduinn àraidh,
'S theich roimh 'làithreachd sgàil na h-oidhch',
Ach an sgàil os cionn ar fàrdaich
Nach tog grian no là a choidhch.

Sgàil 's nach goir a' chuach no 'n smeòrach,
'S anns an seac am feòirnean suas;
Sgàil 's an d' shearg mo fhlùran bòidheach,
'S anns nach ruig mo cheòl a cluas.

Chàraich sinn an leaba bhròin i,
A cruth bòidheach anns an ùir;
Sgaoil sinn thairte brat de neòinein,
'S dh' uisgich sinn le 'r deóir na flùir.

'S dachaidh fhàs dhuinn gun mo fhlùran,
Cuimhne thùirseach anns gach ni;
Cais'eart bheag air leith an cùileig,
'S miadhala na crùn an rìgh.

Chiar an là gu oidhche dhòbhaidh
  Oidhch' nach teid á cuimhn' ni 's mò:
O! na druid an nochd a' chòmhla,
  'S gun m' uan bòidheach anns a' chró.

Leum, mu dheireadh, mi á m' chathair,
  'S thuirt mi, "Chruiteir thana, chruaidh;
Ma 's tu fein tha teumadh m' anam,
  'S miosa t' ealain na ghaoth tuath."

Thug e sùil orm fo a mhala,
  Mar gu 'm b' aithne dha mo smuain;—
"C' àit a nis a bheil a' ghaillionn?
  Anns an anam no air chuan?

"Creid mi, cha tig stoirm no gaillionn
  As an adhar, deas no tuath,
Mar a dh' éireas anns an anam,
  'Nuair a shéideas carraid chruaidh.

"Annad fein tha 'n ceòl a ghluais thu,
  Air a luasgadh leis an teud;
Gleus gu tuireadh, 's gleus gu luathghair,
  Fuaighte riut 's gach àit an téid.

"Ceòl o'n d' fhuair thu gach ni luachmhor
  Ris a bheil gach buaidh an sàs;
Ceòl ad chridhe,—ceòl ad chluasan,
  Fad do chuairt o d' bhreith gu d' bhàs.

"An ceòl as binne 's eòl do 'n fhilidh,
  Cha tog pìob no fiodhall suas;

An ceòl thig uairean anns a' chridhe,
'S nach gabh liobhairt anns a' chluais.

"Chaidh an ni so thar do thuigse!
Bheil thu tuigsinn ni fo'n ghréin?
Ciod an stéidh air an do chluich mi?
Chluich air t' fhaireachdainnean fein.

"Ach cha tusa mhàin tha umhal;
Nàdur uile, ann an seòl,
Bho ceud bhunait gu clach mhullaich,
A ceum siubhail dol ri ceòl.

'S 'nuair a ruitheas i a cùrsa,
Togaidh guth na dùdaich chruaidh
Ceòl a leaghas sios na dùilean;
Ceòl a dhùisgeas tu 's an uaigh!"

* * * *

Thug e taing is oidhche mhaith dhomh,
'S thruis e fhalluinn thais mu chré;
Didean faoin ri aodann gaillinn,
Ach 'na anam,—Anail Dhé.

'S diomhaireachd nach beag an duine,
Dia a' tuineachadh 'na chom;
Teampull faoin, 's e air dhroch uidheam,
'S gun an tugha air ach lom.

## GUTH A' CHUAIN.

Fanaibh-se, chlann, air a' chòmhnard,
  A' buain neòinean feadh nan tom;
No ma 's fearr a' chulaidh chleas e,
  Ruithibh greis am beul nan tonn.

Dìridh mise 'n àird am bruthach,
  Far am faic mi thugam 's uam;
'S bho 'n a tha mi gann de chuideachd,
  Eisdidh mi ri guth a' chuain.

Tha 'n cuan dhòmhsa mar fhear-eòlais,
  Tigh'n am chòmhdhail air an tràigh;
Fiamh a' ghàir' air aodann preasach,
  'S a thuinn bheaga cur orm fàilt'.

'S tric 's na làithean a chaidh seachad,
  Bheachdaich mi air cruth nan stuadh,
Tigh 'n chum teachdaireachd na mara
  Liobhairt air a' chladach chruaidh.

A bhi beachdachadh orr' daonnan,
  Le 'n ceòl caochlaideach am chluais;
Dh' fhàg air m' inntinn samhladh mòrachd,
  Nach dean briathra beòil a luaidh.

'S ged bha 'n teachdaireachd do-leughadh,
  Gheuraich i, ar leam, mo smuain,
Gu bhi rannsachadh na duibhre,
  Tha 'g ar cuibhreachadh mu 'n cuairt.

Tha mar chùirteinibh na pàillinn,
  Cùirneachadh na h-àirc mu 'n cuairt;
'S am meall neòil a tha 'ga còmhdach,
  Mar chirb glòire Rìgh nan Sluagh.

Ann an Teampull mor na Cruinne,
  Tha ar cuid againn 's a' chùirt;
'S roinn-bhrat trìbilt air ar n-inntinn,
  A' cleith diomhaireachd na cùis'.

Ciod, matà, as ciall do 'n t-sealladh
  Chaidh a cheadachadh do 'n t-sùil?
Neamh is talamh mar fhaoin fhaileas,
  Air nach d' fhuair sinn fathast iùl.

Na speuran sgaoilt' os cionn ar cinn;
  An talamh fillte fo ar ceum;
Is freumh ar nàduir toinnte dlùth,
  Mu gach dùil 's a' chruinne-ché.

'S gach ni a ghluaiseas sùil no cluas,
  A' dùsgadh annainn smuain d'a réir;
Corda fìnealta ar nàduir,
  Cumail càil a ghnàth air ghleus.

A' mhaoth ghaoth Chéit am measg nan geug,
  A' luasgadh teuda gléist' nan crann;
Air sgiathaibh mìne giùlan sìos,
  Laoidhean binn nan iomadh rann.

Bho chiùin mhorbhan braoin air duille,
  Gu àrd ghuth na gaillinn ghairg;

Creag a' freagairt fuaim na tuinne,
  'S gun aon ni 's a' chruinne balbh.

Aom do chluas is éisd an luathghair
  Tha dol suas o mhuir 's o thìr,
'S ged nach tuig smuain na chluinneas cluas,
  Creid nach 'eil an fhuaim gun bhrìgh.

Ciod ma tha gach bith 's an domhan,
  A toirt molaidh réir a ghnè?
Haleluia ioma-ghuthach
  Do'n Tì chruthaich talamh 's neamh.

Cuir do bhrògan bhàrr do chasan,
  So, da rìreadh, tulaich Dhé!
A naomh reachd sgrìobht' air clàr gach cloich'
  Is anns gach preas a làithreachd fein.

*     *     *     *     *

Tha mi cluinntinn guth na cloinne,
  Glaodhaich, "Athair, thig a nuas:"
Glaodh cho sean ri tùs na cruinne;
  "Tha mi tighinn." "Thig gu luath."

## AM BARD.

Chunnaic mi 'm bàrd air tràigh na mara,
Is ràn na gaillinn 'na chluais,
Coimhead gu geur nan steud-each geala
Bha leum ri cladach a suas;
Le stàirn cho cruaidh 's gu 'n d' ghluais mac-talla
Le fuath's a dh' aithris na fuaim,
Is toirm nan speur ag éirigh thairis,
Cur séisd ri farum nan stuadh.

Torman nan dùl air chùl na gaillinn,
A' dùsgadh aigne á 'n suain;
Inntinn air ghleus is eud air anam,
Thoirt beul do earrann d'a smuain;
Ach cainnt g'an luaidh cha d' fhuaradh fathast,
No bàrd g'an aithris an duan;
Cha d' thig o'n bheul ach sgeul na h-amaid,
A dh' fheuchas caithream a' chuain.

Chunnaic mi 'm bàrd air àiridh ghleannain,
Is nàdur fathast 'na suain;
Le ciùine thlàth a' snàmh mu thalamh,
Is sàmhchair cadail air chuan;
Mu 'n d' thog na flùir an sùil ri latha,
Is drùchd 'g an camadh a nuas;
Lùbadh an glùin an ùmhlachd mhaidinn,
'S mar thùis an anail dol suas.

Dh' éirich, air ball, air crann 's a' choille,
Binn ghuth loinneil an lòin;
'S fhreagair le fonn gach tom is doire,
'Nuair dhùisg le coireall na h-eòin;
Thoirt fàilt' do 'n ghréin bha ceudan feadan,
An còisir leadarr' air seòl;
'S uiseag bheag chiar air sgiath na maidne,
Cur trian de 'n adhar 'na cheòl.

Clàrsach na coill' an laoidh na cruinne,
A teudan cuimir air seòl;
Oiteag a' Chéit, measg gheug is dhuille,
Cur séisd ri luinneig an loin;
Aingeal a' chiùil, 'na dlùths a' fuireach,
A deachdadh uidhir de 'n cheòl,
'S is airidh air fein 's air stéidh nan uile,
Nach léir do dhuine 's an fheòil.

Na bean-sa do 'n àirc le làmh neo-airidh,
Tha làithreachd tharad 's an uair,
Nach fuiling ad dhàn na b' àill leat aithris;
Do chàil is t' ealain gun bhuaidh;
Ach sin mar a thà, mar bhà, 's mar bhitheas,
Tha cainnt a' chridhe gun luaidh;
Is binne a' phàirt nach d' fhàg na bilean,
Na 'n dàn as grinne thig uath'.

Tha 'm bàrd leis fein air féill 's air faidhir,
Gun spéis do mhalairt an t-sluaigh;
Anam cha shleuchd air beulaibh Mhamoin,
Cha ghéill e ealain air luach;

Tha cheum leis fein air beinn Pharnassus,
  An teampull farsuinn na smuain;—
Teampull nan dé, gun bheum a' chlachair,
  A dh' éirich snasmhor is buan.

Buinibh gu réidh ris 's éisdibh tamull
  R'a sgeul, is canaibh a dhuain;
Seallaibh le spéis air fein 's air ealain,
  Is seudan barraicht' a smuain;
Tréigidh sibh fein, 'ur féill 's 'ur malairt,
  Is théid sibh thairis g'ur duais,
Cian mu 'n leigear gu beud aon earrann,
  Do 'n t-séisd a chan e 'n ur cluais.

'Nuair bha sibh shios an tìr 'ur n-aineoil,
  Bu phrìseil rannan a' bhàird,
A bha d' ur crì' mar ìocshlaint cheanalt',
  D' an strìochd an gearan as àird;
Orain 'ur dùthch' mar dhrùchd nam flaitheas;
  Ag ùrach anam nan sàr;
Toirt tìr 'ur rùin as ùr 'nur sealladh,
  Gach stùc, is bealach, is càrn.

Buinibh gu réidh ris 's éisdibh tamull,
  R'a sgeul ged chan e ach pàirt;
'S ged tha fo 'n ghréin nach léir dha aithris,
  'S nach géill do 'n ealain as àird;
'S e buaidh a chiùil an tùs a mhosgail
  A' chliù a choisinn na sàir;
C' àite robh Fionn, is Goll, is Oscar,
  As eugmhais Oisein, am Bàrd?

## COMHRADH EADAR AM BARD AGUS AN CIOBAIR.

### Am Bard.

Ciod, a chìobair, fàth do chabhaig?
  Tha an rathad so car cas;
'Nuair a ghéilleas na builg-shéididh,
  Creid mi, cha bhi 'n ceum cho bras:
Tha mo cheum-sa dol am moille,
  A bha aon uair beothail, luath,
'Nuair a b' éideadh dhomh am féileadh,
  Sealg an fhéidh 's a' choilich-ruaidh.
Tha latha fein aig gach madadh,
  'S thig an là as faid' gu crìch;
Cha shligh' bhuan ach astar suarach
  Tha eadar an uaigh 's a' chìoch:
Slàinte 's òige, seilbh ro ghlòirmhor,
  'S fearr na òr a' chruinne-ché;
Bi taingeil fhad 's a tha iad agad,
  Oir cha mhair iad ach car ré;
Olc air mhaith leinn, thig sinn uile
  G' ur ceann-uidhe, luath no mall,
'S garbh no réidh g' am bi an turus,
  Cha bhi bith 's a' chruinn' air chall.
Suidh, matà, is tarruing t' anail,
  Aig a' charragh chloich' ud shuas:
Air chùl gaoith 's air aodann gréine,
  Thoir dhomh sgeul na tìm a ghluais.

AN CIOBAIR.

Tha thu fanaid orm, a charaid,
  C' àit am faighinn-sa mo sgeul,
Tha leam fein a' siubhal garbhlaich,
  Moch is anmoch is là féill?
'S gun aon neach a ni rium còmhradh,
  No bheir eòlas dhomh air seud;
Có a gheibhinn-sa mo sgeòil uaith,
  Mur am foghluim mi o'n treud?

AM BARD.

'S faoin do ghlòir, a chìobair ghòraich,
  C' àit an d' fhòghluim thu do chreud?
A bheil dòigh air faotainn eòlais,
  Ach bhi chòmhnaidh measg nan ceud?
Nach 'eil leabhar mór an domhain
  Fosgailte fa d' chomhair fein?
Leugh na chì thu 's gheibh thu 'n fhìrinn
  Sgrìobht' ann mar le gath na gréin'.

AN CIOBAIR.

Tha sin glé mhaith do luchd fòghluim,
  Tha e dhòmhs' air bheagan brìgh;
Glaist' tha dhòmhsa stòr an eòlais,
  Fhad 's tha 'n iuchair òir am dhìth:
Có a mhìnicheas dhomh 'n sgrìobhadh,
  Mur am faigh mi bhrìgh dhomh fein?
Cha 'n 'eil faidhean anns an fhàsach,
  Mar a b' àbhaist daibh o chéin.

Am Bard.

Cha 'n 'eil feum agad air fàidhean,
  Chaidh an làithean-san air chùl;
Ach cha d' chaochail tuigse nàdurr',
  Is cha d' fhàilnich sealladh sùl;
Beachdaich air na chluinn 's na chi thu,
  'S thig am mìneachadh 'na am;
'S creid mi, cha 'n 'eil ni gun bhrìgh ann,
  Biodh e dìreach dhuit no cam.

An Ciobair.

Ged a dh' fhaodas beagan fìrinn,
  Bhi 's an ni a tha thu 'g ràdh;
'S eagal leam nach tuig gu dìlinn,
  Mise ni dheth ach mar thà:
Tha mi siubhal o thùs m' òige,
  Beinne 's còmhnaird gach aon là,
Ach an diugh, cha 'n 'eil sud dhòmhs',
  Ach beinn is còmhnard mar a bhà;
'N carragh ris a bheil mo thaice,
  'S tric thug fasgadh dhomh o'n t-sìon;
Ciod a th' agams' ann ri fhaicinn,
  Ged a bheachdaichinn gu sìor?

Am Bard.

Na 'm bu léir dhuit, tha 's a' charragh
  Sgeul nach fhaigheadh tu air féill;
Is nam b' aithne dhòmhs' a h-aithris,
  Chuirinn earrann di an céill.

AN CIOBAIR.

Tha e soirbh gu leòir dhuit sgeula
 Chur an céill air ni fo 'n ghrein;
Ach ma' s breug as bunait sgeòil duit,
 Gleidh an seòrsa sin dhuit fein.

AM BARD.

'S léir dhuit fein, a chìobair thàireil,
 Nach do dh' fhàs e 'n sin leis fein;
'S nach do chuireadh riamh an àird e,
 Ach le làmhan dhaoine treun':
'S léir dhuit nach 'eil creag d'a sheòrsa,
 Anns na còrsan so gu léir;
'S mar a thainig e air astar,
 Tha air sgrìobbt' an claisean geur.
Tha e leis a sin 'na ònrachd,
 Is na fhòg'rach an tìr chéin,
'S mur an leòir a' bhunait sgeòil sin,
 Fàgaidh mi an còrr dhuit fein.

AN CIOBAIR.

Cha 'n fhàg! Cha 'n fhàg! Gabh air t' aghairt,
 Mur 'eil coire anns a' chòrr;
Ach ma's droch sgeul a tha 's a' charragh,
 Ni mi phrannadh leis an òrd.

AM BARD.

Cum do bhilean saor o thoibheum,
 'S air an loineis sin cuir srian;

'S na dean tarcuis air an altair,
  A thog t' athraichean d' an dia.
Anns a' ghlacaig bhoidhich, ghlais so,
  Ann an achlais chais an t-sléibh;
Dh' éirich aon uair badan coille,
  Is troimh mheadhon sruthan réidh:
Aite fasgach ri am dùbhlachd;
  Aite dùbhraidh ri am gréin';
Thog do shìnnsre an sin carragh,
  'S dh' ìobair iad d' am faileas fein:
Daoine borba, daoine fuilteach,
  Gidheadh, purpail agus treun;
Dh' ìobair iad a réir an tuigse,
  Do dhia fuilteach mar iad fein;
Dh' ìobair iad a réir am pailteis,
  Fàs na machrach 's toradh spréidh;
Dh' ìobair iad a réir an doille,
  Eadhain fuil an cloinne fein:
Tha e sgrìobhte anns an fhìrinn,
  Rinneadh duine 'n ìomhaigh Dhé,
Ach fhad 's a dh' fhòghluim mise riamh,
  Rinn duine dhia 'na ìomhaigh fein.
Tha e soilleir air a' charragh,
  Gu robh 'n aidmheil salach, breun,
Ach mu 'n tog thu air do gheannair',
  Thoir an t-sail á d' shealladh fein.

### An Ciobair.

Ma 's e droch sgeul tha r'a éisdeachd,
  Mu chor déisinneach an t-sluaigh;

Saoilidh mi, an creideamh breun sin,
Nach 'eil feum a bhi 'ga luaidh.

AM BARD.

Tha thu ceart, cha 'n 'eil mór éifeachd
Dhuit-sa éisdeachd ris a' chòrr;
Ach 's ceann-teagaisg dhuit na leugh mi,
Ghabhas leudachadh gu leòir.
Na bi thusa deas a dhìteadh,
H-uile ni nach tuig thu fein;
Cha do rinneadh breitheamh dhiotsa,
Air gach diomhaireachd fo 'n ghréin:
Seall mu 'n cuairt ort air an lanntair,
'S cuir 's a' chainnt as maith leat fein,
Maise shonraicht' beinne 's còmhnaird,
Oraichte le glòir na gréin':
As an àite bheil thu coimhead,
Sgaoilt' fa d' chomhair, dhuit is léir,
Uile rìoghachdan an domhain,—
Muir is monadh, 's neamh nan speur.
Cha do thaghadh riamh a' chlach so,
Air son altair, ach le sùil
A bha leis an spiorad deachdte,
'S anam beachdail air a cùl;
Anam a bha strì ri éirigh,
Thun an Dé a dhealbh e'n tùs;
Anam nach deach riamh a thasgadh,
Leis an anart anns an ùir.

## AN CIOBAIR.

'S e mo bheachd nach 'eil mór eucail,
Air builg-shéididh dhaoine còir;
Mur an d' fhuair sinn bheag de 'n sgeula,
Fhuair sinn séidirich gu leòir;
Ma tha gréim tombac ad spliùcan,
Cuir dhomh smùdan ris a' phìob;
Bidh do ribheid fein air tùchadh,
Leis na rùisg a chuir thu dhiot.
Ann am bheachds' tha moran diubhsan
A tha cùinneadh nan droch sgeul,
Nach bu mhisde beagan tùchaidh,
A chur dùnadh air am beul.

## AM BARD.

Cha bu mhisd' thu fein do thachdadh,
Tha do theanga sgaiteach, geur;
Shaoil mi gu 'n robh thu cho faiteach,
Ris a' ghart-eun anns an fheur:
Ma 's e talach air na fhuair thu,
Nach do dhìol thu duais d' a réir;
'S mur an creid thu uam na chual thu,
'S gnothach suarach sin gu léir:
Ach mur 'eil thu tuillidh 's gealtach,
Thig is faic le d' shùilean fein;
Thig an so ri oidhche ghealaich,
'S gheibh thu sealladh air an Fhéinn.
Cha 'n fhear-ciùil, is cha 'n fhear-sgeòil mi,
'S cha 'n 'eil teanga sheòlt' am bheul,

A chur snas air duan no òraid,
No chur crith air feòil le 'm sgeul ;
Bheirinn bhàrr mo dhroma 'n còta,
Gheall 's gu 'm b' eòl dhomh chur an céill,
Ni a thachair air fear-eòlais,
Oidhche cheòthar tigh 'n o'n fhéill :
Ach ged tha an spiorad deònach,
Suim an sgeòil a chur an céill,
Cha leig cuibhrichean na feòla
Leis dol òirleach bhàrr na h-éill :
Tha e mar sin doirbh, a chìobair,
Nithe diomhair annta fein,
A dhealbh soilleir air an inntinn,
'S an cur diongmhalta r'a chéil';
Ach feuchaidh mi nis, ma 's deòin leat,
Seòrsa beachd thoirt dhuit mu 'n sgeul ;
Ach gabh suim, bha 'n oidhche ceòthar,
'S bha m' fhear-eòlais air an fhéill.

Oidhch' cho sàmhach ris an uaigh ;
Gun ghuth, gun ghluasad aig ni beò ;
Shaoileadh tu gu 'n d' chaochail fuaim,
'S gu 'n d' thug mac-talla suas an deò ;
Currachd oidhch' mu cheann na cruaich' ;
A guaillean suainte 'm brat de 'n cheò ;
Ciùine shìtheil thar na tìr'
A chan an fhìrinn, 'tir nam beò' :
B' oidhche so nach togadh crì',
'S nach cuireadh clì an anam seòid

Oidhch' 's am biodh na daoine sìth',
A' ruith mu 'n t-sìthean le an leòis.

Thog m' fhear-eòlais mach ri Cruaidh-ghleann ;
  Ghlac e chuaille teann 'na dhòrn ;
Sgrog e bhoineid ghorm m'a chluasan ;
  Sgob e suas na bha 's a' chòrn :
Ach bha 'n t-adhar trom mu ghuaillean,
  Is 'na uallach air an fheòil ;
Leig e thaice ris a' bhruaich so,
  Stad ! An cual e guth 's na neòil ?
Anns na neòil bha monmhur còmhraidh,
  'S tuireadh bròin 's an oiteig shèimh,
Is binn cheòl caol air feadh an fhraoich,
  Mar oran-gaoil a nuas o nèamh.
Bha 'n t-am bhi gluasad, ach, mo thruaighe !
  Tunna luaidhe ris gach bonn ;
Dh' fheuch e falach anns an luachair,
  Ach 'na chluais bha ceòl gun fhonn.
Sùil g' an d' thug e air a chùlaibh,
  Doire ùdlaidh suas air fàs ;
'N carragh laiste suas mar fhùirneis,
  'S air a chrùn bha manadh bàis ;
Tannaisg fhaoin 'n an sgaoth mu 'n cuairt air,
  Sios 's a suas, o thaobh gu taobh ;
Nunn 's a nall, le siubhal fuadain,
  Mar gu 'n luaisgt' iad leis a' ghaoith.
Ach ghrad stad a nis an luasgan,
  Mar gu 'm biodh gach cluas ri làr ;

Sàmhchair shuaineil, 's gun ni gluasad,
  Air a' chruaich o 'bonn gu 'barr :
Fad air falbh, ar leis gu 'n cual e,
  Fuaim mar bhualadh thonn air tràigh ;
Tigh'n na b' fhaisge 's na bu chruaidhe ;—
  Iolach buadha ! 's nuallan cràidh !
Faic a' tearnadh leis an leacainn,
  Sluagh mar fheachd an uidheam blàir,
A' tigh 'n dìreach air a' ghlaic so,—
  Tartarachd 's buaidh chaithream àrd !
Rainig iad an carragh teinnteach,
  'S chaidh iad deiseal air mu 'n cuairt ;
Tharruing iad a suas fa chomhair,
  'S dh' fhosgail iad an sreathan suas :
Buidheann chiomach nis a' tighinn,
  Air an iomain mar bhad spréidh ;
Os an cionn an fheithid ghionach,
  'S an t-sleagh bhiorach as an déigh ;
Rompa 'n altair, cheana laiste,—
  An ceann-astair tuillidh 's luath,—
'S éigin fulang, ach ciod uime ?
  Reachd na cruinne,—bàs no buaidh.
Thuig mo charaid ciod bha tighinn,
  'S chuir sud criothnachadh 'na fheòil ;
Sparr e cheann a sìos 'san luachair ;
  Stop e chluasan le a mheòir ;
Ach cha b'fhada gus an cual e
  Sgread, nach cual e leithid riamh,
Ghlaodh e mach le uile chomas,—
  " Mort ! Dean cobhair orm, a Dhia !

Teine dealain nuas o neamh,
  A sgrios an doire, freumh is geug,
Torrunn oillteil anns na neòil,
  Mar gheannair' Thòir a' prannadh sléibh' :
Dubh neul duaichnidh 'g éirigh suas,
  A bha air uachdar fuinn mar phlàigh,
'M feachd gu léir mar thannaisg bhreun'
  'G am falach fein bho shùil an là.

An Ciobair.

Dia g' ar dion, is leig á so mi!
  Chaidh an donas ort gu léir!
Cha tiginn-sa air son oighreachd,
  Anns an oidhch' an so leam fein.

Am Bard.

Thusa ciocrach air son eòlais!
  Thusa 's t' iuchair òir ad dhìth!
Tha i, bhurraidh, ann ad phòca,
  Cuir do chròg ann 's gheibh thu ì!
Thoir a nis do shròn ri baile,
  Is thoir t' fhaileachd as a chìob;
Cuir tri uairean cuairt mu 'n charragh,
  'S cuir do sgallais ann ad phìob.

---

## SEACHARAN SEILG.

Chaith mi 'n latha 'n déigh na faghaid,
Air feadh bheann is ghleann is dhoire,
Gus an d' chaill mi anns a' choille,
    Toirm nan gadhar 's lorg an fhéidh ;
'S o'n bha 'n oidhche air tigh 'n frasach,
Sheall mi air son àite fasgaidh,
Far am faighinn leaba nasgaidh,
    Am measg chàrna glasa 'n t-sléibh.

Fhuair mi sud aig bun a' bhruthaich,
Bothan-àiridh air dhroch thughadh,
Toll 'na mhullach air son luidheir,
    Sgroth 's an uinneig, taobh na gaoith :
Sgathach bheithe air son còmhla,
Nach ceileadh a' bheag de 'n dòlas,
'S a chur eagal air na bòcain,
    Rinn mi dòigh air teine fhraoich.

Bha isean feannaig ann am phòca,
Air nach d' amais moran clòimhtich,
Chuir mi car dheth anns a' bheòlaich,
    'S bha e ròist' agam gu m' riar :
Choisrig mi an creutair neòghlan,
Le deur beag de shùgh an eòrna,
'S ged nach robh a' chuirm ro shòghmhor,
    'S mairg bhiodh tòrmasach mu'n bhiadh.

Mar as gnàth leam an déigh féisde,
Rinn mi phìob thombaca ghleusadh,
Thug mi 'n taod á ceann mo reusain,
'S leig mi fad na sréin le m' smuain;
Ghabhail iolla ris na dealbhan,
A bha 'g éirigh suas 's a ghealbhan,
Samhladh faoin air nithe talmhaidh,
Faileis anfhann anns an luath.

Anns a' cheò bha snàmh mu 'n cuairt orm,
Cruthan caochlaideach a' gluasad,
A' cur m' inntinn ann am buaireas,
Nach 'eil soirbh a luaidh an cainnt:
Cha robh buidseachd a' cur sgleò orm,
'S cha robh geilt orm roimh bhòcain,
Ach bha cruth air bràigh na còmhla,
A chuir m' fheòil air chrith 's gach reang.

Dà shùil lasrach an clàr aodainn,
Nach robh choimeas farasd fhaotainn,
Sròn cho fada ris an taobhan,
'S paidhir adhaircean air a cheann:
Dh' éirich mi gu grad air m' uilinn,
'S thug mi ionnsaidh air a' ghunna,
Ach cha d' thug e suim no umhail,
Mar gu 'm b' ìomhaigh umha bh' ann.

Splon mi bhoineid bhàrr mo bhathais,
Dh' aithris mi mo chreud 's mo phaidir;
Ghearr e leum is rinn e sraidheadh,
Mar fhuaim canain ann am chluais:

Cheart cho fìor 's tha sròn air m' aodann,
Chuala mi gu soilleir gleadhraich,
Mar gu 'm bitheadh tu a' slaodadh,
    Slabhraidh dhaors' thar chlachan cruaidh.

'Righ gabh agam ! Sin e rithist !
Thog mi 'n gunna 's leig mi ris i ;
Dh' éirich e mar eun air ite,
    'S teine drillseach as a dhéigh :
Le stoth pronnaisg 's toit an fhùdair,
Thuit mi seachad air an ùrlar,
'S 'nuair a dh' fhosgail mi mo shùilean,
    Cha robh dùil leam ach mi-fhein.

Dh' fhàs a nis an oidhch' ro shalach,
Bhrùchd na tuiltean troimh na gleannaibh,
Fhreagair creag is beinn le farum,
    Fuaim na gaillinn air an raon ;
Las an iarmailt suas mar fhùirneis,
Le tein'-adhair ghathach, lùbach,
'N a dearg stìll mu chinn nan stucan,
    Leum 'na spùt o thaobh gu taobh.

Ach, mu dheireadh, bhrist an latha,
'S thionndaidh mi mo cheum gu baile ;
Thug mi sùil air cùl an tighe,
    Dh' fheuch am faighinn lorg an laoich ;
Ach an àite crodhain Shàtain,
Bhi r'am faicinn anns a' chlàbar,
'S ann a fhuair mi each a' Ghàidseir,
    Toll 'na mhàileid 's fhuil mu 'n fhraoch.

## FIONNAGHAL NIC DHOMHNUILL.

"Tha 'n sruthan 'na dheann le bruthach,
Cur torman dubhach a suas;
Tha osann na gaoith 's an duilleach,
Is gaoir na tuinne am chluais:
"Anmoch an dé is gaillionn
A' reubadh bharra nan stuadh,
'S a' sgathadh barr gheug is fhaillean,
Le géiread anail gaoith tuath.
"Fo chùirtean na dùbhlachd tharam,
Bha dùbhradh fhaileas 's an ruaig,
Is cruth air an cùl cho allaidh,
'S nach dùraichd m' anam a luaidh:
"Mhàthair, mur 'eil thu ad chadal,
O! aom ri d' chailin do chluas,
'S an guidhe nach fhaod mi aithris,
Cuiream an cagar a suas.
"O! Rìgh nan dùl bi mar-ris,
Is daingnich daingean a chòir;
Is aisig dha chrùn 's a chathair,
'S biodh dhuit-sa, Athair, a' ghlòir."

"Fhionnaghal! Fhionnaghal! caidil,
Chaidh t' iarrtas fada gu leòir;
Nach esan tha riaghladh tharuinn,
An Dia d' an aithne a' chòir.
"Tha ceartas na cùise falaicht',

Bho shuile dalla an t-sluaigh;
Ach Esan rinn neamh is talamh,
Bheir e mar 's maith leis a' bhuaidh."

Am feadh 's a bha màthair is nighean,
Mar so a' liobhairt an rùin;
Ciod a bu chor d' an cinneadh,
'S do dh' oighre dligheach a' chrùin?
'S an àraich cuid dhiubh 'n an laidhe,
Gun suim co aige bha bhuaidh,
Is cuid anns an ruaig air sgaradh,
'S an t-oighr' air allaban truagh.
Chuireadh is chailleadh an latha,
Leòsan a b' airidh air buaidh;
Is dh' fhàgadh Rìgh Seumas fathast,
Gun seilbh air talamh a shluaigh.

An eithear tha stiùradh thallad,
Gun siùil, gun sparran r'a crann;
'Ga h iomain le sgiùrsadh mara,
Is dùbhradh gaillinn os ceann:
A' giùlan an cùirt a daraich,
An fhiùrain fhlathail gun dìth;
An diugh 'na fhear-cùirn 'ga fhalach,
D' an dù bhi 'n cathair an rìgh.
'S an eithear ghuanaich air faontra,
Gun neach d'a dhaoin' air a chùl;
Is luingeis Dheòrs' anns gach caolas,
Is armailt sgaoilt' anns gach cùil.

Arsa baint'earn uasal Chloinn Domhnuill,
Le acaid dhòruinn 'na crì';
"O, ciamar dh' fhaodar a chòmhnadh,
Is feachd Rìgh Deòrs' air a thì?
"Tha 'n tòir gu dian air a casadh,
'S gun àite fasgaidh no dìon';
'S gun chomas faotainn thar aiseig,
Mu 'n teid a ghlacadh 's an lìon.
"Fhionnaghal, éirich, cuir umad;
Cha 'n fhaic mi 'n curaidh 's an smùr;
'S leis fein mo chaisteal o bhunait
Gu cìrean mullaich an tùir:
"Is ciod ma 's éigin duinn fulang,
Air son ar cuid anns an strì?
Cha 'n fhios domh aobhar cho cubhaidh,
Ri aobhar duine 'na dhìth."
Am bothan ùdlaidh gun tugha,
Fo chur 's fo shruthadh nan sìon;
Fhuair iad Tearlach gun chuideachd;
Gun bhiadh, gun uidheam, gun dìon.

Am fear tha cruaidh ghleachd an còmhnaidh,
'S an aghaidh foirneirt a' strì;
A neart 'ga thréigsinn 's a' chòmhstri,
'S e call a dhòchais 's gach ni;
Thig uairean freasdal g' a chòmhnadh,
'Nuair 's lugha dhòchas 's a chlì;
Thoirt misneach nuadh agus treòir dha,
An cùis na còrach a' strì.

Is ionann sin 's mar a dh' éirich
Do mhac Rìgh Seumas an tràths';
Thug aingil thruacant' fo 'n sgéith e,
'S e 'n rib' na h-éigin an sàs;
Ach ciod 'na leithid de chruaidh-chàs
Ni dà bhean-uasal leo fein?
Is armailt rìoghachd mu 'n cuairt daibh,
'S gach ni dol tuathal fo 'n ghréin.

Thug oidhche dhoilleir is ghàbhaidh,
Caol gheola bhàn fo a sgéith;
A cùl ri Uist nan crà-gheadh,
'S blàth ghuidhe chàirdean 'na déigh;
A cùrsa fhad as a b' eòl daibh,
Air Eilean ceòthar nan sgùrr;
Le sgioba cruadalach eòlach,
'S Fionnaghal òg air an stiùir:
Le onfhadh mara 'n an aodann;
Garbh-thonna taomadh m'a clàr,
Cha b' uilear sgil agus teòmachd,
A chumail aodaich ri spàrr:
Fhionnaghal, taisbean do dhùrachd,
Is cleachd mor chùram a ghnàth;
Tha oighre chrùin air a h-ùrlar,
Ag earbs' á stiùradh do làmh.

"Fortan am fàbhar a' churant',"
Ars' aon a bha tur as a bheachd;
Na'n d' thuirt e 'n cealgair no 'm burraidh,
Chreidinn gu buileach a reachd:

Ach biodh e tuigseach no gòrach,
Cha 'n 'eil ann domhs' ach am beachd,
A thuit bhi 'm fàbhar na h-òighe
Bha strì 'na h-ònar ri feachd;
'S a réir na cùise mar thachair,
Tha gnè chùl-taic aig an smuain;
Theich cabhlach Dheòrsa gu fasgadh,
'S fhuair Flòri farsuinneachd cuain,
A chur a geòla gu saoithreach,
An aghaidh gaoth agus sìon;
Ach neart na gaillinn 'n an aodann,
Bho ainneart dhaoine 'g an dìon.

A nis bha glas-neul na maidne
Cur leus-ghath tana troimh 'n ghruaim;
'S ag éirigh thar eubh na gaillinn,
Bha beuc a' chladaich am fuaim;
Air ball, bha 'n cala 's an t-sealladh,
'S iad taingeil tarruing g'a chòir,
'Nuair fhuair iad sanas o'n chladach
A thuig iad ealamh gu leòir:
Garbh fhrasan pheileir mu 'n cluasan,
Bho na sàr uaipirean claon,
Bha gabhail fàth orr' 's na bruachan,
Mar shealgair ruadh-bhuic air raon;
Ach dh' aindeoin luaidhe is fùdair,
'S cuilbheartan cùilteach nan Gall,
Fhuair iad gu cala gun diùbhail,
Is fàilte chùirteil gun fheall.

A nis bha réiseadh is ruagadh,
Nach fhaca 's nach cuala o chian;
Muir agus tìr air an sguabadh,
Le feachd de ruagairean dian.
Gu steud, a Fhlòri, gu h-ealamh!
Tha 'n tòir a' teannadh, bi treun;
Fàg tarruing is sgòd air cladach,
'S dean sgòd is tarruing de 'n t-sréin.
Faic i a nis air a' phillean,
'S am prionns' mar ghille 'na déigh,
A' réiseadh thar riasg is innis,
Le luath's is grinneas an fhéidh:
Thar fireach, is raon, is aisir,
Thar caochan, casach is féith;
Le binnein is maoil is machair,
Dol seach mar lach air an sgéith:
Cha 'n fheitheadh ri àth no bealach;
Cha bhacadh balla no ni;
'S mu chiaradh an fheasgair tharruing
Iad srian, am baile Phort-Rìgh.

Mar sin, thug Fionnaghal sàbhailt,
Troimh chunnart nàmhaid is cuain,
Mac an rìgh sin a b' àill leinn,
Ged bha e 'n dàn dha dol uainn.
Ach fhad 's a bhios beus is cleachduinn,
Is euchdan deacair r' an luaidh,
Bidh cuimhne do threuntais deachdte
Air sgeul 's air eachdraidh do shluaigh.

Bu mhaslach an ni 's bu nàrach,
Do mhaithean àrda an rìgh,
Gu faigheadh cailin cho màlda,
A' chuid a b' fhearr dhiubh 's an strì:
Ach sin mar bha chùis ge b' oil leo,
'S gur beag an dolaidh leam fein;
Ged fhuair iad buaidh aig Cuil-Fhodair,
Cha b' ann le cothrom na Féinn'.

---

## AN SRUTHAN.

Chunnaic mi 'n sruthan,
Ag éirigh 's a' mhunadh,
'S a' triall air a thurus,
    Feadh ghlumag a' chàir ;
A' fiaradh a' mhullaich,
'S a' siaradh na tulaich,
Ag iarraidh le bruthach,
    'S a thurus gu tràigh.

A shruthain, air t' athais,
Nach dean thu rium mailis,
Dé aobhar do chabhaig?
    Fan tamull mar thà ;
Na cluanagan uaine,
An achlais nam fuar-bheann,
Cur cagair ad chluasan,
    Thu ghluasad gu fàil.

Chunnaic mi' n sruthan,
A' tearnadh a' bhruthaich,
Gu mear a' cur chuir dheth,
    'S na buinneachan blàth ;
A' ruith mu na stacain,
A' leum bhàrr nam bacan,
Is eòin bheag' na h-ealtainn
    Ri caiseamachd dhà.

A shruthain, a shruthain,
Nach dean thu rium fuireach?
'S gur goirid an turus,
O mhunadh gu tràigh;
'Nuair ruigeas tu 'n réidhlean,
Cha bhi thu cho éibhinn,
Theid moille 's a' cheum sin
Tha eutrom an dràsd.

Chunnaic mi 'n sruthan
Gu cianail a' siubhal,
A' chuing air a mhuineal,
'S e umhal air fàs;
A' gluasad gu dubhach,
An amar dubh giubhais,
A thionndadh na cuidheall,
Aig muileann a' ghràin.

A shruthain, a shruthain,
Gur mise tha duilich,
A' sealltainn na buile,
Gu 'n d' chuireadh thu 'n dràsd;
Do bhùrn air a thruailleadh,
Do shruth air a bhuaireadh,
Is barrag na druaipe
Mu d' bhruachan a' snàmh.

Chunnaic mi 'n sruthan,
Seach baile nan turaid,
A' giùlan nan luingeas,
Bu truime gu sàil;

Air caochladh cho buileach,
An aogasg 's an cruitheachd,
Bho 'n chaochan a chunnaic
　　Mi sruthadh troimh 'n chàr.

A shruthain, a shruthain,
Mo bheannachd ad chuideachd,
Cha'n fhada ceann-uidhe
　　Nan uile bho d' chàs:
Tha fuaim a' chuain bhith-bhuain
Ad chluasan a' dinneadh,
Gur suarach an t-slighe,
　　'S i 'n giorrad a' fàs.

Tha feasgar an latha,
A' tarruing am fagus,
An cala 's an t-sealladh,
　　'S an gabh thu gu tàmh;
Ach faicear thu fhathast,
Air sgiathan na maidne,
Gun smùr no gun smal ort,
　　Mar chanach a' chàir.

---

## AM FOGARRACH.

Ghoid mi a mach as a' bhaile,
Gun chead, gun bheannachd na cléir;
Is dh' fhàg mi am dhéigh an Abaid,
A' chreud, 's a' phaidir, 's gu léir.

Tha Dia na 's faisge do 'n dùthaich
Na tha e do lùchairt an rìgh,
Tha làithreachd a ghnàth 's na dùilean,
Gu soilleir do 'n t-sùil a chì.

Am beairt na cruinne gu siùbhlach,
Tha 'n dlùth 's an t-inneach 'g an snìomh,
'S am meur tha 'n eige a' dlùthadh,
An deachdadh cùmhnant nan gnìomh.

Snàthainn ar beatha 'g a tharruing,
Na thoinntein tana troimh 'n chìr;
'S 'g a fhigheadh an gnìomh an latha,
Mar ni a mhaireas gu sìor.

Thuirt am fear-rathaid bha dlùth dhomh,
"'S ann agads' tha 'n t-sùil tha geur;
An ni tha 'd shealladh 's na dùilean,
Taisbean do 'n t-sùil do nach léir."

"Ciamar a nochdar e dhuit-sa,
Mur 'eil do thuigse d'a réir;
Cha 'n fhaic an t-sùil anns a' chuspair,
Ach ni do 'n tuigse as léir.

"Eisd ris na cluig sin, a dhuine,
Cluinn neamh a' cuireadh an t-sluaigh,
Gu teampull an Dé a bhuilich
Orr' reusan, cumhachd, is buaidh.

"Mar naomh cheòl binn o na flaitheas,
A' sìoladh tharainn a nuas,
'S teachdaireachd sìthe do 'n talamh,
A' lìonadh anma troimh 'n chluais.

"Tha ceòl anns na dùilean tharainn,
Nach d' fhòghluim fathast luchd-ciùil;
Tha nithean air neamh 's air thalamh,
Nach 'eil an sealladh gach sùil."

"Tha thus'," ars' esan, "a' labhairt,
Mu ni nach aithne dhuit fein;
Bheirinn duit brìgh as an glagail,
Nach d' fhuair thu fathunn mu dhéigh 'n.

"Mar thoibheum an cluais an latha,
Tha 'n nuallan sgrathail gun cheòl;
Gu 'n saoil mi, air uair, gu 'n sgar iad
Le 'm buaireas, m' anam o m' fheòil.

"An sàsaich an ceòl so 'n t-ainnis,
Tha fhàrdach falamh is lom?
Teachdaireachd sìthe do 'n talamh,
An liòn le aran a chom?

"An riaraich faghar is gleadhar,
Gleadhar is faghar, a dhìth?

Do 'n cheann tha tinn air an adhart,
Gur beag 'n an gleadhar do 'n t-sith.

"'S ann dhàsan, a mhàin, tha 'n cuireadh,
'Tha thìodhlac ullamh 'na ghlaic;
Ach esan gun nì, gun urras,
'S e b' fhearr leo chumail a mach.

"Ach thusa le miann bhi labhairt,
Nochd dhomh ma 's aithne do d' chreud;
C' uime tha 'n caoilt' air a sgaradh,
Bho chaoraich reamhair an treud?

"An d' rinneadh e'n tùs gu easonair?
No có a chronaich a chrèadh?
Ach rinneadh mar rinneadh ge b' oil leis,
Ma 's maith no dona a ghnè.

"Thusa le t' eige 's an adhar,
'S nithean nach aithne dhuit fein!
Dh' fheuchainn duit calanas fathast,
Nach d' fhuair thu fathunn mu dhéigh 'n.

"Gun chuigeal, gun chìr, gun fhearsaid,
A shnìomh no chasadh an t-snàth,
As grinne na lìon an damhain,
A chìt' 's an adhar a' snàmh,

"De 'n lìon a chinneas mar t' fhaileas,
Gun strì, gun aire bhuait fein,
'S a leanas do cheum 'g ad mhagadh,
Cho fhad 's a sheallas tu 'n gréin.

"An calanas sìth a leanas
Gu 'crìch gach beatha a dh' fhàs,
'G a fhigheadh an lìon na h-eangaich
Tha sìnt' aig aingeal a' bhàis."

"Có thus'," ars' mise, "tha bruidhinn
Am briathra frionasach, fiar?
'N ann a' cur coir' air a' Chruithear,
Nach d' rinn e 'n cruinne gu d' riar?

"Nach d' thug e dhuit tuigse 's aithne,
'S do chuid am fearann na saors'?
Nach d' rinn e le luach do cheannach,
'S tu fuaight' am bannaibh na daors'?

"Nach fritheil dhuit grian is gealach?
Nach seilbh dhuit talamh is cuan?
Ma chuireas tu sìol 's an earrach,
Nach dìoghlum latha na buan'?"

"Thig leam," ars' esan, "do 'n bhaile,
Gu caol-shraid shalaich na druaip,
Is chi thu 'n t-saorsa a th' agam;
Dheanainn ri madadh a suaip.

"An saorsa le càin a cheannach
A' chùil 's nach faileadh a' bhéist?
Le sruthadh gach drùise tharam
'S a' sùghadh anail gach bréin.

"Gun neach de shìol Adaimh 'g am thathaich,
Ach cìs-mhaor tana mar lann;

'S mur dìolainn a' chìs gu h-ealamh,
Dheanadh e m' fheannadh mar mheann.

"Aon uanan truagh,—na bha agam;
G'a chuallach sgar mi o'n ghràisg;
Ach thainig mu 'n cuairt an latha,
Do m' uan-sa,—latha na càisg.

"Cho nimheil 's cho fuar an t-adhar;
Cho cruaidh an talamh ri pràis;
Cho dubh ris an uaigh mo gharadh,
Is m' uan fo shaighead a' bhàis.

"C'arson a chaidh m' uan-sa ghabhail,
Gun luaidh air gainnead mo threud?
Is earras is buar aig maithean,
Is uain gun ghalar, gun bheud.

"Do 'n bhochd, cha 'n 'eil Dia no caraid;
Thig iarrtas falamh mar dh' fhalbh;
Theid athchuinge fiar 's an rathad;
Tha neamh is talamh dha balbh.

"Creid mi cha ghabhar do sgeul-sa,
Cho fhad 's a tha leus an gréin,
Is cainnt ar bilean d'a réir sin,
A dh' aithris na 's léir dhuinn fein.

"Thuirt thu, ar leam, an sgallais,
Gur seilbh dhomh talamh g'a cheann;
Nach fhios duit gur dia a' Mhamoin,
Tha riaghladh talaimh 's na th' ann.

"Bho éirigh gréine g'a laidhe,
Aon eubh o'n talamh dol suas;
O! sàsaich mo dhéigh air earras,
Is sleuchdam m' anam mar dhuais.

"Cha 'n fhiach thu, gun òr, do shalann;
Cha lòn duit mana no feòil;
'S mur toir thu a' ghlòir do Mhamon,
Cha chòir dhuit anail do bheòil.

"Gun òr cha ghabh thu do chasan;
A' chléir cha bhaist thu gun òr;
'S cha dean iad fo 'n fhòd do thasgadh
Gun òr a chasgadh an deòir.

"Gun òr cha bhuannaich thu flaitheas,
No bruan de 'n talamh mar chòir;
Tha sràidean an Nuadh-Valhalla,
'N an cruaidh Mhacadam de 'n òr.

"Is iadsan a fhuair de 'm pailteas,
O'n t-sluagh g'a thasgadh 'n an stòir,
'S a' saltairt le uaill fo 'n casan,
Na luaidheas ceartas no còir.

"'S le ainneart a' sgapadh dhaoine,
O'n dachaidh le 'n teaghlaich thlàth,
Shireadh air aghaidh an t-saoghal,
An ionaid 's am faod iad tàmh.

"'S na làthraichean briste thallad,
Bha aon uair ceatharna threun;

Ach c' àit an diugh bheil an talla?
  Farraid am fearanna céin.

"C' àit an robh ceartas a' fuireach?
  No 'n d' fhàg e 'n cruinne 'na dhéigh?
'Nuair thugadh bho dhaoin' an cumail,
  Chur saill is culaidh air téidh.

"An docha le Dia, 's a' chuis so,
  Na brùidean a' cnàmh an cìr,
Na cheatharna làidir fhiùghail,
  A sheasadh le cliù an tìr?

"Creid mi, tha sgrìobht' air gach balla,
  Do 'n t-sùil a sheallas 's a chì,
Na chrathas rìgh air a chathair,
  'S cha theachdaireachd fhalamh na sìth."

Bhuail e 'làmh air a bhroilleach;
  A shùil mar sholus air lann;
Is drùchd air a ghnùis o'n tothluinn,
  Bha mùcht' an collunn 's an ceann.

"Sith," arsa mise, "do t' anam,
  Tha dìth is carraid le cheil',
Air stéidh na h-inntinn a chrathadh,
  'S ag inntrinn mearaichinn céill.

"Tha thusa fulang ad cholluinn
  Na guin tha 'n toibheum do bheóil;
Chuir ainneart is dìth is dolaidh,
  'N durrag sin domhain a t' fheoil.

"Cha d' dhealbhadh aon ni air thalamh,
G'a thilgeadh falamh air chùl;
An long thig cinnteach gu cala,
Is anail na flaitheas 'na siùil.

"Cnuasaich na nithe sin thairis,
Is gabh mo bheannachd 's an àm;
Theagamh gu 'n tachair sinn fathast,
Ged tha an rathad cho cam."

---

## AM FLURAN.

Nach tog thu do cheann, a fhlùrain?
  Nach siab thu o d' shùil an deur?
Ciod uime bheil thu cho tùirseach,
  Is aingeal a' chiùil 's an speur?

Tha 'n talamh, ar leam, air dùsgadh,
  'S a' crathadh an drùchd á chiabh;
Tha 'n carragh 'g amharc na 's dlùithe,
  Is faileas a' chùirn dol siar.

Tha gluasad neo-fhuaimneach tharainn,
  Chaidh ruaig air gealach 's air reul;
Sìth-chagar mu 'n cuairt 's an adhar,
  Mar smuain nach aithris am beul.

Tha rugha an gruaidh nam baideal,
  Tha gluasad tharainn gu sèimh,
Is aghaidh a' chuain a' gabhail
  A shnuaidh o fhaileas nan neamh.

Bha ròs-lì tana 's a' ghlòmainn,
  Mu cheannaibh nam mòr-bheann liath;
A nis gach bearradh is sgòrr dhiubh,
  Mar lannair an òir am fiamh.

'S e ùghdar do bhith, a fhlùrain,
  Tha 'g éirigh thar cùl an t-sléibh,
Le dias an toraidh 'g a chrùnadh,
  Is beatha nan dùl fo sgéith.

A! Dhùisg thu nis as do chadal,
  Le drùchd na meala mu d' ghruaidh;
'G a tharruing le sùil an latha,
  'Na thùis-cheo tana ad chuaich.

Innis dhomh, có chuir ad chàil-sa,
  Mar their sinn, an cràbhadh baoth,
Toirt urram do bhith nach àirde
  Na chlach anns a' chàrn ri d' thaobh.

A' cromadh a sìos gu cianail,
  'Nuair chiaras dubhar mu d' cheann;
'S ag éirigh a rìs 'nuair dh' iadhas,
  A' ghrian mu mhullach nam beann.

Gun aithne air lagh no àithne,
  Tha diomoladh cràbhadh breun;
Tha thusa, gidheadh, mar bhlàthan,
  A chinneadh am Pàrras fein.

Cha 'n ionann sin is mo chàs-sa,
  Gun ghrinneas, gun àill' fo 'n ghrein,
'S a' strì ri coimhead na h-àithne,
  Sìor-chogadh ri m' nàdur fein.

---

## AN COMUNN.

'Bhean-an-tighe, fàir an clobha,
  'S faigh dhuinn connadh as a' chruaich ;
Cuir a nall am botul bodaich,
  'S cuir dhuinn cobhar air a' chuaich.

So mo charaid caomh, an gobha,
  'S grinne obair ann an cruaidh ;
Ceann cho glic 's a chaidh am boineid,
  'S fòghlum Ollaimh fo a ghruaig.

So an clachair, fear d'an urrainn
  Teampull cruinne chur a suas,
Air an stéidh a leag an Cruithear ;
  Air na bunaitean nach gluais.

'S so mi fein a bhios ri ciùran,
  Le m' chruit-chiùil an cois na bruaich
Ceòl o'n teich gach aon ni tùrail,
  'S nach leig dùrd á gob na cuaich.

'Nis o'n dh'fheuch mi dhuit an còmhlan,
  Cuir gu h-òrdail deoch a nuas,
De shùgh cridhe glan an eòrna,
  'S gheibh thu m' òran-sa mar dhuais.

Guait am mart a chaidh troimh 'n abhainn,
  Bidh a bainne tana, glas ;
Leig dhomh 'n té a dh' òl de 'n bhrailis,
  Gus nach gleidheadh i a cas.

So sinn, 'illean ! biomaid subhach ;
Cha'n'eil beatha 'n duin' ach geàrr ;
Ciod an stàth dhuinn a bhi dubhach,
Cha dean mulad stuth na 's feàrr?

So do'n ghobha, 's gu ma fada
Tigh'n o theallaich lannair bhlàis ;
'S anns an anam fhuar a' fadadh
Buaidh nan sradan nach teid bàs.

Tha do theallach-sa mar altair
O'n teid ìobairt thaitneach uainn,
Ofrail ghlan an gniomh 's am facal ;
Dearbht' 's an lasair, achd is smuain.

So do'n chlachair 's gu ma fad' e
Cur nan linn am baideal suas ;
Daingneach nach cuir trompaid sagairt,
Aon d'a ballachan a nuas.

So do eucorach na clàrsaich,
Tha ri ràcail anns a' bhruaich ;
'S mò a chron na mhaith le ràbhart,
A' cur sgànraidh 's na h-eòin-ruadh.

Bàrdachd fhalamh 's gnothach faoin i,
Dh' fhuadaichear le gaoth mar mholl ;
'S am bàrd aigneach, gheibh an t-aog e,
'M beul-fo-fhraoch no 'n talamh-toll.

Feuch, a bhuaidh a th' aig an t-slige
Air a' chridhe chlachach, chruaidh ;

A cur chuislean fann air mhire,
'S dreach na siris anns a' ghruaidh.

Chi mi ioma·chuairt an domhain,
Ann an solus glan na cuaich ;
Agus diomhaireachd a' ghnothaich
A bha roimhe folaicht' uam.

Ach ma's droch ni tha 's a' chopan,
Coisrig e an ainm gach buaidh ;
Na toir as na ni do dhochunn ;
Maith is olc mar theid an luaidh.

'Bhean-an-tighe, oidhche mhaith leat,
Agus cagar ann ad chluais ;
Cha robh 'n t-eòrna sin ro abuich,
No bha bhrailis air bheag smuais.

---

## AN T-SITH.

Ciod is ciall do thoirm na breislich
Th'air an fheasgar so am chluais ?
Sluaigh a' dol mar chrodh air theasach
Othail dheifir shios is shuas.

Teachdaireachd a ghluais an domhan,
Sgeul nach oil leinn bhi r'a luaidh ;
Crìoch, mu dheireadh, air a' chogadh !
Sìth le onair agus buaidh !

Buaidh le Breatunn mar as gnàth leath'
Anns gach blàr 's am buail i beum ;
Buaidh tha cliùiteach do na h-àrmuinn
Sheas cho dàicheil sinn 'n ar feum.

Cuiribh-se ceud fàilt' is furan
Air gach curaidh thig thar chuan ;
Ach, mo chreach, cha till iad uile,
Cha till thugainn na chaidh uainn.

Ged a dh' fhàgadh leinn buaidh-làraich,
'S goirt a phàigheas sinn 'na déigh,
A' caoidh caraid, mic, is bràthar,
Nach do shlànaich sgil an léigh.

Na leigibh-s' a h-aon á cuimhne,
De na suinn a bh' air ar crann ;
Ach 'nuair thilleas càch g'ar n-ionnsaidh,
Cha bhi m' ionndrainn-s' air an ceann.

'S e ar guidhe dhian, gu'n greasadh
Dia 'na fhreasdal fein an t-am
A dh'òrdaich e 'n tùs, 's a dheasaich,
A thoirt eascairdeis gu ceann.

Dhàsan a thug buaidh 's a' chòir dhuinn,
Moladh agus glòir gu sìor ;
Is d'ar n-armailt, taing gun sòradh,
'S gu ma fada beò an rìgh !

## IMPIREACHD BHREATUINN.

### Am Bard.

A ghrian tha 'g éirigh thar mhonadh,
A' sealltainn romhad 's ad dhéigh,
'S a' gluasad mu'n cuairt an domhain,
Le freumh an toraidh fo d' sgéith.

Thoir dhomhsa sgeula do thuruis,
O'n thog thu umad an dé;
Na chunnaic 's na chual thu 'd shiubhal,
Air uachdar a chruinne-ché.

Bheil Breatunn a' gleidheadh a h-àite
Measg rioghachdan làidir, treun,
No bheil a treise 'ga fàgail,
Mar thachair do Bhàb'lon fein?

### A' Ghrian.

Air chuan tha luingeis gun àireamh,
'S a' mhuir dhaibh mar fhàsaich luim;
Triall air an turus cho sàbhailt,
'S ged bhiodh iad air àird an fhuinn.

Cabhlaichean Bhreatuinn 's gach àite
'S am faighear sàil air son luing;
A bratach 's na croinn as àirde,
Air faiche 's air bhàrr na tuinn.

Air faidead mo chuairt am mhòr-chrios,
  Am shealladh tha' n leomhann garg ;
'S gun eilean an cuan, no mòr-thir,
  'S nach fhaic mi an còta dearg.

A h-uachdranachd thar nan Innsean,
  Bho Indus gu Mandalay ;
A cumhachd a dh' fhàs troimh lìnntean,
  Cha lugha e 'n diugh na 'n dé.

Moch-thrath 'n diugh anns a' chearn sin,
  Do mhuillionaibh sàraicht' sluaigh,
Thug Breatunn an aran làitheil,
  Mu'n d' mhosgail thu, bhàird, á d' shuain.

Measg ghinealach lag, 's e h-àbhaist
  Bhi togail an àird an t sluaigh,
'S a' tagairt an cùis 's gach àite,
  'S gu minic an cànain chruaidh.

Gun chearn, gun earrann de 'n t-saoghal,
  No eilean a dh' fhaoidte luaidh,
'S nach 'eil a teachdairean saoithreach,
  A' teagasg gu saor an t-sluaigh.

Sheall mi air fearann nam Phàraoh,
  Do Iacob fearann na daors' ;
Tha Breatunn, an diugh, 'ga àiteach,
  'S aig ciomach is tràill tha 'n saors'.

Ach chreachadh na h-aitean àrda ;
  Tha Memphis 'na sgàrnach gharbh ;

Tha Luxor, is Thebes, is Kàrnak,
  Mar thannasg nan là a dh' fhalbh.

Theich Isis, Amon, 's Anùbis;
  Tha 'n teampuill gun chùirt, gun dealbh
Tha Memnon labharr' gun dùrd ann,
  'Na laidhe 'na thùrais bhalbh.

Ged theich na dé is nach d' fhàg iad
  Ach aingeal a bhàis 's an fhonn,
Tha spiorad a' chòta sgàrlaid
  Cur smior anns na cnàmhan lom.

Bho Chairo gu Ceap-an-Dòchais,
  Tha rathad an leòmhainn réidh;
'S a dh' aindeoin farran luchd-còmhstri,
  Tha 'lorg anns gach ròd 'na déigh.

'Nuair thugadh do Bhreatunn dùlan,
  Le buidheann de Dhùitsich bhreun;
Ghrad thionail a clann 's gach dùthaich,
  Is sheas iad r'a cùl gu treun.

Bho Labrador gu Alaska;
  Thar fad is farsuinneachd fuinn;
'Nan uidheam—an t-each 's am marcaich',—
  Gu'n d' éirich gu bras na suinn.

Mar sin 's Astralia chòmhnard,
  Cho pailt ann an òr 's an nì;
Chuir i, gun sireadh, an còmhlan
  A sheasamh na còir 's an strì.

New Zealand, cha 'n i bu tàire,
  Le bannal de dh' àrmuinn chruaidh;
Nach biodh air deireadh 's an àraich,
  'S nach tilleadh o 'n bhlar gun bhuaidh.

Ghabh Breatunn, mar sin, is dh' àitich
  Na h-ionada fàs gun duais;
Ach thig iad a nis le 'n àlach,
  A chumail a gàirdean suas.

Mar sin a shuidhich i 'n stéidh sin,
  O'n d' éirich cumhachd as àird',
Na bha aig Persach no Greugach,
  Aig Cæsar, Sultan, no Tzàr.

Chunnaic mi so air mo thurus,
  Mar chi gach duine d'an léir;
Ach thug mi fainear a' bhunait
  O'n d' éirich cumhachd d'a réir.

Creid mi tha cumhachd as àirde,
  Na bhuineas do 'n àraich bhréin;
An cridhe glan agus bàigheil,
  Na 's treise na 'n gàirdean treun.

Aon rùn a' ruith troimh na linntean;
  Aon inntinn anail gach ré;
Mar bhà, 's e bhitheas, 's bi cinnteach,
  Nach cinn an togail gun stéidh.

Ach 's mithich dhomhsa bhi 'g aomadh;
  Cha 'n ann air an taobh so mhàin,

Tha impireachd Bhreatuinn sgaoilte ;
  Tha 'n talamh d'a saothair làn.

AM BARD.

Mo bheannachd, a ghrian, ad chuideachd,
  Le beatha cruinne fo d' sgéith ;
Is tusa gu fialaidh chuireas
  Anail an cuinnean gach cré.

A choimhead do ghlòir, na flùrain
  A' tionndadh an sùl ad dhéigh,
'S a' cromadh an ceann gu tùirseach,
  'Nuair chaillear thu cùl an t-sléibh.

'Nuair theid thu 's an iar fo dhubhar,
  'S a chiaras uinneag nan speur,
Bidh talamh is iarmailt dubhach,
  Gu tiamhaidh sruthadh nan déur.

Do 'n bhurraidh a mhàin, a lòchrain,
  Tha teagasg do sgeoil gun bhrìgh ;
Ach eadhoin an cùis na còrach,
  Cha toigh leam an dòrn gun chlì.

---

## PEADAR 'S AM BARD.

Thuit mi 'm shuain aig an abhainn,
Tha gluasad thairis gu sèimh,
Eadar sinn 's Nuadh-Valhalla,
A luaidh ar n-athraichean, neamh.

Chunnaic mi 'm shuain, an sealladh,
Gu 'n d' fhuair mi thairis leam fein,
'S gu fac' mi uam am baile,
'S mu 'n cuairt air balla de 'n ghréin.

Rainig mi 'n geata 's bhreab mi,
'S air m' fhacal eadaruinn fein,—
Chunnaic mi dlùth, air seideig,
Piob-chiùil is feadan na Féinn'.

Thog sud mo mhisneach 's fhreagair
Mi ceistean Pheadair gun fhiamh;
"Cia as a thug thu 'm breabadh?"
"A Diùra chreagach nam fiadh."

"Ciamar a chaith thu 'n latha?"
"An déigh dhamh cabrach an cèo;
'S greis a' cur taoid ri bradan,
'S a' brìodal chaileag gun ghò."

"Dad eile bu mhiann leat aithris?"
"O, rinn mi rannan nach b' fhiù."

"An robh iad air stéidh a b' airidh?"
"Té dhiubh air ablach Fear-ciùil."

"Ri bochd an d' roinn thu t' aran?"
"Cha robh bheag agam dhomh fein;
Ach fhad 's a mhair na bh' agam,
Cha 'n fhac' mi 'n t-ainnis gun ghréim."

"An d' labhair thu sìth ri anam
'Na dhìth, gun aire, gun treòir?"
"Athair, cha b' urrainn domh labhairt;
Thug mi na bh' agam,—mo dheòir."

"Gabh suas, cha tuar thu fathast
Air duais nam flaitheas as àird';
Tha 'n cridhe truacant' airidh,
'S tha suaip 'na t' anam de 'n bhàrd."

# ORAIN.

---

## AN COGADH AN AFRICA-MU-DHEAS.

### I.

### AN GAIDHEAL A' FAGAIL A DHUTHCHA DHOL THUN A' CHOGAIDH.

A' toirt m' aghaidh ris na blàraibh,
Is mo chùl ri dùthaich m' àraich;
Soraidh leis na bheil mi fàgail,
  Gus an tig mi slàn a rìs.

Slàn le òg-bhean a' chuil-dualaich,
'S na biodh ortsa bròn no bruaillean;
Bithidh mi air m' ais gu h-uallach,
  Mu'm bi guth na cuaich 's an tìr.

Creid nach aobhar bròin no tùirse,
A bhi seasamh còir na 's fiù leinn;
'Nuair bhios bagairt air ar dùthaich
  Có a dhiùltadh dol 's an strì?

Ma bhios Gaidheil mar bu dùth dhaibh,
Is fir àbalta 'g an stiùradh ;
Pàighidh sinn air ais Majùba,
  Anns a' chùinneadh a tha dhìth.

Misneach mhaith biodh aig mo mhùirneig,
Thig mi rìs, na biodh ort cùram ;
'S ged a robh an t-astar dùbailt,
  Cha chum muir no Dùitsich mì.

---

## II.

### Ceannard an Airm r'a Fhir-Chuideachaidh 's a choltas air an latha dol 'na aghaidh.

'Faic sibh a' tighinn iad ?
'Faic sibh a' tighinn iad ?
'Faic sibh a' tighinn iad ?
  Gillean an fhéilidh.

'Faic sibh 's an t-sealladh iad ?
'Faic sibh 's an t-sealladh iad ?
Greasaibh am charaibh iad,
  Agams' tha feum orr'.
    'Faic sibh a' tighinn iad ? &c.

An luaidhe 'na frasan,
A' sguabadh na faiche ;

An t-each is am marcaich,
'N an laidhe gun éirigh.
'Faic sibh a' tighinn iad? &c.

Le Fuaim-shligean sgrathail,
Mu 'r cluasan a' spraigheadh,
Is cruaidh-pheileir chanan,
A' barradh an réidhlein.
'Faic sibh a' tighinn iad? &c.

Feall-fhalach 's na cùiltean,
An ealain nach b' fhiù leinn;
Geur lannan 'g an rùsgadh,
Bu dùth dhuinn 's an streupaid.
'Faic sibh a' tighinn iad?
'Faic sibh a' tighinn iad?
Greasaibh na gillean geal',
'S mis' ann am éigin!

---

## III.

### 'Fhir-Chuideachaidh ris a' Cheannard 's iad a' faicinn nan Gaidheal a' tighinn.

Faicear a' tighinn iad!
Faicear a' tighinn iad!
Faicear a' tighinn iad!
Gillean an fhéilidh.

Faicear na lasgairean ;
Cluinnear an caiseamachd ;
Pìoban is brataichean
  Ghaisgeach an fhéilidh.
    Faicear a' tighinn iad ! &c.

Earra-gha'dhlaich ghramail,
'S na Górdanaich ealamh,
'S an còrr de na Clannaibh,
  Tha caitheadh an fhéilidh.
    Faicear a' tighinn iad ! &c.

Na h-àrmuinn tha sgairteil,
Gun mhàirneal, gun airsneal ;
Tha blàth-chridhe gaisgeil,
  Fo bhreacan an fhéilidh,
    Faicear a' tighinn iad ! &c.

Suas leis na brataichean !
Nuas leis na gealtairean !
Sguabaibh na machraichean
  Glan de na reubail.
    Faicear a' tighinn ! &c.

Faicibh air mhire iad !
Có nis a thilleadh iad ?
Dùitsich air iomain,
  Aig gillean an fhéilidh !
    Faicear a' tighinn iad ! &c.

Mar b'àbhaist 's e thachair,
Am blàra na h-Aifric ;
Buaidh-làraich 's gach faiche,
'S am faicear am féileadh,
Faicear a' tighinn iad ! &c.

---

## IV.

### An Gaidheal a' tilleadh dhachaidh o'n Chogadh

Ged tha mi gun chrodh air buailidh,
No gun spréidh am feum an cuallach,
Tha mo cheum a cheart cho uallach
'S ged bu duais domh buar an rìgh.

Breacan féilidh air mo ghualainn,
Is mo chlaidheamh air mo chruachan ;
Ann am bhoineid ghorm an cluaran,
'S ann am chluasan fuaim nam pìob.

Tha mo bharantas am phòca,
'S crois na bàn-righ'n ann am chòta ;
'S ged a bha an iomairt dòbhaidh,
Sheas sinn còraichean ar tìr.

'S e dh' fhàg mise 'n diugh cho sùrdail,
M' aghaidh bhi ri tìr mo dhùthchais ;
Fàgail Olaindich fo ùmhla,
Agus Dùitsich bhi fo chìs.

Séideadh gaoth a nis mar b' àill leinn,
G' ar cur sgiobalta thar sàile;
'S e mo dhùil am beagan làithean,
Bhi cur fàilt' air Maol-Chinntìr'.

Cuir fios-dealain thun mo mhùirneig,
Mi bhi tilleadh mar bu dùth dhomh;
S seachduin leam gach uair a dh' ùine,
Gus a faic mi rùn mo chrì.

---

## CHUNNAIC MI NA GRUAGAICHEAN.

FONN—" *The Flowers of the Forest.*"

Chunnaic mi na gruagaichean,
Le 'n cumain is le 'm buaraichean,
A' bleoghan a' chruidh ghuaillfhinn,
    Air uabhar an t-sléibh;
Le 'n ceileirean 's le 'n òrain,
A' tional a' chruidh còmhla,
Bu bhinne leam a' chòisir
    Na smeòrach air ghéig;
Ach nis cha 'n fhaic mi gruagach
A' bleoghan cruidh air buailidh,
No idir na buachaillean,
    A' cuallach an treud;
Cha 'n fhaicear crodh air àiridh,
Cha 'n fhaicear spréidh le 'n àl ann;
'S ann tha na glinn as àille,
    'Nam fàsaich fo fhéidh.

Na srathan a bu bhòidhche,
'S an robh na daoine chòmhnuidh,
Is far am faight' an òigridh
    Bu mhòdhaire beus;
An diugh gu fuaraidh, fàsail,
Gun aon chuid buar no bàrr annt',
Is dachaidh nam fear àbalt'
    'Nan làraichean réidh:

Cha 'n fhaicear tigh fo smùid ann ;
Cha chluinnear ceòl no mùirn ann ;
Is far am biodh na diùlnaich
    D' an dùthchas bhi treun,
Tha 'm fiadh a' dol 's a' bhùireadh,
Tha 'n coileach-dubh 's an dùrdail,
Is comunn gaoil mo rùin-sa,
    An dùthchanna céin.

Is ged nach fhaic an t-àl so,
A h-uile ni mar bhà e ;
Cho cinnt' 's a tha mi 'g ràdh, chi
    An t-àl thig 'nar déigh,
Gach oilean agus fòghlum
A' togail suas na h-òigridh,
Is Gàidheil mar bu chòir dhaibh
    'Nan còraichean fein :
Na gleanntan bidh fo àiteach,
Na beanntan bidh fo àlach,
Is pailteas anns gach fàrdaich,
    Mar b' àbhaist o chéin ;
'S an àite bròn is tùrsa,
Bidh aighear agus sùgradh,
Ma gheibh am Blackie cùirteil,
    Na cùisean g' a réir.

## NA SEANN ORAIN.

O, seinn a rìs iad, mo chailin dìleas,
'S iad thogadh m' inntinn os cionn gach dòruinn ;
Tha 'n cridhe fuaraidh nach deanadh gluasad
Ri éisdeachd dhuanag air fuaim cho ceòlar.

Cho binn 's a dh' éireas am bàrr na géige,
Air madainn chéitein á beul na smeòraich ;
Air fuinn a dh' fhàsas 's na glinn gu nàdurr',
'S nach tig gu blàth ach an sgàth nam mòr-bheann.

Tha greis o 'n dh' fhàg mi an gleannan fàsail,
'S an d' fhuair mi m' àrach an làithean m' òige ;
'S an cual mi chànain tha 'm chluais gun fhàgail,
Am fuaim nan dàn air an robh mi eòlach.

O, creid gur fìrinn a tha mi 'g innseadh,
Is ionmhas prìseil do thìr a h-òrain ;
Cha dìleab shuarach o 'n bhàrd a dhuanag,
Ged 's beag, mo thruaighe ! chuir i 'na phòca.

O, ceòl ar dùthcha, is spiorad iùil e
A tha 'g ar stiùradh air cùrsa mòrachd ;
An cumail ùrail 'nam beusan fiùghail,
A choisinn cliù dhuinn an cùis na còrach.

'Na fhann-ghuth gràsmhor, biodh céol nan àrd-bheann,
Am chluais 's an là bhios gun mhàireach dhòmhsa ;
'S mo bheannachd dh' fhàgainn, an cainnt mo mhàthar,
Do 'n tìr rinn m' àrach an làithean m' òige.

## AN T-SUIRIDH THUBAISTEACH.

Fonn—" *Crodh-laoigh nam bodach.*"

Seisd—Cha téid mise tuillidh a shealltainn na cruinneig;
Cha téid mise tuillidh air shuiridh do 'n ghleann;
Cha téid mise tuillidh a shealltainn na cruinneig;
Cha dìrich mi 'm bruthach cha 'n urrainn mi ann.

'Nuair rinn mi mo bhrògan gu snasmhor a ghròbadh,
'S a ghluais mi cho ceòlar ri smeòraich air chrann,
A shealltainn na h-òighe tha thallad a chòmhnuidh,
Cha chreidinn am dheòin gur e ghòraich a bh' ann.
Cha téid mise tuillidh, &c.

Bha m' inntinn làn suigeirt 'nuair rainig mi 'n uinneag,
'S mi cinnteach gu 'n cumadh a' chruinneag rium cainnt;
'Nuair dh' fhosgail i 'n duilleag 's a theann mi ri furan,
'S ann thaom i, an truille, an cuman mu 'm cheann,
Cha téid mise tuillidh, &c.

'S mur tuiginn an sanas sin stuig i am madadh;
Bha 'màthair 's a h-athair a' labhairt le sgraing;
Thuit cèo air mo léirsinn is m' anail 'gam thréigsinn;
An rathad cha b' léir dhomh is leum m s an staing.
Cha téid mise tuillidh, &c.

Mi fodha gu m' shùilean an eabar an dùnain,
Mo bhrigis mu 'm ghlùinean 's an cù oirr' an geall,

Bu mhiosa na 'n còrr leam bhi faicinn na h-òinsich,
Aig uinneag a sèomair ri spòrs air mo chall.
    Cha téid mise tuillidh, &c.

Marbhaisg air an ullaid ! 's i dh' fhàg mi am bhurraidh,
Mo chaiseart 's an runnaich 's mo thriubhas 's a' ghleann,
'S mi 'n so as mo léinidh ag altrum mo chreuchdan,
'S an ionad nach léir dhomh am bréid a chur teann.
    Cha téid mise tuillidh, &c.

'Toirt bóidean do Mhuire, ma chaomhnar mi 'm dhuine,
Ged gheibhinn an cruinne 's na h-uile ni th' ann,
Nach téid mise tuillidh air chéilidh no shuiridh,
'S nach fhaicear mo luideagan tuillidh 's a' ghleann,
    Cha téid mise tuillidh, &c.

---

## MO RUN GEAL DILEAS.

### (A Parody).

Mo rùn geal dìleas, dìleas, dìleas ;
Mo rùn geal dìleas, nach till thu nall ;
Mur till an rìghinn, bidh mi fo mhì-ghean,
'S mi 'n so am dhìlleachdan measg nan Gall.

'S truagh nach robh mi an riochd na sgliùraich,
Air lub an dùnain am measg nan dràchd ;
Shnàmhainn siùbhlach air bhàrr na sgùrainn,
Is bheirinn crùdan air ghiùir gu tràigh.
Mo rùn geal dileas, &c.

'S truagh nach robh mi 's mo rogha céile,
Aig bun an t-sléibhe a' cuallach àil ;
Mar Adh'mh is Eubh sinn, an Gàradh Edein,
'S an crodh air chéilidh 's a' gharadh-chàil.
Mo rùn geal dileas, &c.

Bho 'n 's i 'n fhìrinn as còir dhomh innseadh,
Cha robh mi 'n Innsean an Ear no 'n Iar ;
Ach bean do bhòidhche, o d' bhonn gu d' sgròban,
Cha 'n fhaca Dòmhnull am measg nan ciad.
Mo rùn geal dileas, &c.

Cha bhi mi ciùran am measg nam fiùran,
Mur dean iad lùbadh gur beag am beud ;

Gaoth ad ghiùran ma thug thu cùl rium,
Bidh mise stiùradh mo chùrsa fhein.
    Mo rùn geal dìleas, &c.

'S coma leam ged a shéid a' ghaillionn,
'S ged reub i 'n t-adhar 'na leathrach-iall;
'S miosa chùis nach 'eil gréim am spliùcan,
Is toll am chùlaig 'gam chur o m' chiall.
    Mo rùn geal dìleas, &c.

---

## AN RIGHINN OG D' AN D' THUG MI GRADH.

FONN—" *The minstrel boy to the war is gone.*"

An rìghinn òg d' an d' thug mi gràdh,
A nis air fàs dhiom suarach ;
'S e sin a thà, an diugh, 'gam chràdh,
'S a dh' fhàg cho bàn mo ghruaidhean :
Ged thug thu rium do chùl an dràst,
'S a dh' fhàg thu mi fo smuairean ;
Tha t' ìomhaigh ghaoil ri m' thaobh a ghnàth,
'S do chòmhradh tlàth am chluasan.

'Nuair bha sinn òg, gun fheall, gun ghò,
'S sinn còmhla feadh nan cluanag ;
Ag éisdeachd eòin na coill' ri ceòl,
'S an t-allt ri crònan suaineach :
Mar oiteag chéit am measg nan geug,
Gun fhios daibh fein 'gan luasgadh,
Thug sinne spéis do chàch a chéil',
Gun suim ciod è a ghluais sinn.

Tha 'n t-allt mar bhà, a' ruith gu tràigh,
'S na flùir a' fàs m' a bhruachan ;
Is eòin nan speur am bàrr nan geug,
A' seinn gu h-eutrom guanach ;
Ach dhomhsa cha 'n 'eil ni mar bhà,
Tha 'n latha 's àille gruamach ;
Tha maise 'n t-sléibh is glòir nan speur,
'S gach ni fo 'n ghréin leam suarach.

## CUAIRT 'S AN FHRITH.

FONN—"*The bonnie wood of Craigielea.*"

O, théid, 's gu 'n téid mi ceum a sìos!
O, théid, 's gu 'n téid mi ceum a sìos!
O, bheir mi chuairt so ris a' chruaich,
A dh' fheuch an cuir e 'n smuairean dhìom.

Tha fadadh-cruaidh 's an àirde tuath,
Is coltas gruamach air an t-sìd;
Ach fàir a nuas mo bhreacan guaill',
Is bheir mi chuairt so anns an fhrìth.
O, théid, 's gu 'n téid, &c.

Is miosa leam na ghaillionn chruaidh,
A' tigh'n o 'n tuath le marcachd-shìon;
An t-uallach cruaidh tha orm 's an uair,
Cur maille 'm ghluasad 's fuachd 'am chrì.
O, théid, 's gu 'n téid, &c.

An crann fo bhlàth 's an òg-mhìos Mhàigh,
An geamhradh dh' fhàg gun bhlàth gun bhrìgh,
Is ionann sin 's mar tha mi 'n dràst,
Gun sunnd, gun chàil, am ànrach sgìth.
O, théid, 's gun téid, &c.

Tha anail chùbhraidh bhàrr nan stùchd,
Ar leam, ag ùrachadh mo chlì;

Ach b' fhearr a' chùis na 'm biodh mo dhùil
Ri faicinn rùnaich a tha 'm dhìth.
O, théid, 's gu 'n téid, &c.

Na fleasgaich uasal d' am bu dual
A bhi gu h-uallach feadh na frìth,
An diugh air fuadach, deas is tuath,
Is cuid 'nan suain an cadal sìor.
O, théid, 's gu 'n téid, &c.

Bu tric sinn feadh nan creachan cruaidh,
'S nan glacag uaigneach bhos is shìos,
'S am faight' an damh 's na h-aighean ruadh',
'Nan uraigh chuannail anns a' chìob.
O, thèid, 's gu 'n téid, &c.

Mar mhaduinn chéit 's am feur fo dhrùchd,
Is ribheid chiùil air cùl gach géig,
Tha maduinn chiùin ar beatha 'n tùs,
Ach thig an dùbhlachd dlùth 'na déigh.
O, théid, 's gu 'n téid, &c.

Tha ghrian a' dùnadh cùrsa 'n là ;
Gach ni gu nàdurr' ruith a réis ;
Tha mise ruith mo chùrs' mar chàch,
'S a' fàgail stùc is càrn am dhéigh.
O, théid, 's gu 'n téid, &c.

## FAIR A NALL AN T-SEARRAG SIN.

Fonn—"*My love she's but a lassie yet.*"

O, fàir a nall an t-searrag sin,
Is lìon a' chuach gu barraichte,
Is bheir sinn dùbhlan do 'n ghaoth tuath,
  Is do gach truaighe charraidich :
Cha chuir oirnn cuing no teannachadh,
No tùchadh, no gainn' analach,
No caoile 'n earraich, teas no fuachd,
  Cho fhad's tha cuach 'san t-searraig sin.

An cluinn thu mi, Mhic Alastair,
Tha moran buaidh 's an Talasgair ;
As eugmhais ciamar dheanainn duan ?
  Cha bhiodh mo smuain ach anabaich :
Tha uidhir brìgh 's an t-sean-fhacal,
'S ged bhiodh e sgrìobht' an Genesis ;
Gu bheil "fìrinn anns an fhìona,"
  Dearbhaidh mi gu deimhin duit.

'S i bhreug a thig gu nàdurra,
Mur bi a' chollunn sàsaichte ;
Ach cuach o 'n t-searraig thar t' eightì'och,
  'S i 'n fhìrinn fein is cànain dhuit :
Do theanga, ni e ùilleachadh ;
Do mheomhair ni e ùrachadh ;
Do chluas a' cluinntinn fuaim nan reul,
  'S do léirsinn air a dùblachadh.

Nis 's léir dhuit fein na cùisean sin,
Cho feumail 's a tha 'n t-sruthlag so,
A thachdadh bhreug am beul do chléibh,
  Mu 'n toir iad beus neo-chliùiteach dhuit.
Seadh, ciod tha cearr 's an earrainn sin?
Tha thus' air fàs cho bearraideach;
Tha eagal orm, a bhurraidh thruaigh,
  Gu 'n chuir a' chuach an dalladh ort!

## AM BOTHAN BEAG.

FONN—"*The Auld House.*"

Am bothan beag an sgàth na creig',
'S an d' fhuair mi m' àrach òg;
'S a' ghleannan uaine 'n cluinnear fuaim,
Is gàirich a' chuain mhòir;
Na beannta fuara 'g éirigh suas,
'Ga chuartachadh mar chrò;
O, 's tric mo smuain 's a' ghleannan uain'
'S an d' fhuair mi m' arach òg.

Air fad mo chuairt mu dheas 's mu thuath,
'S gach àit an d' fhuair mi tàmh,
'S e 'm bothan truagh fo sgàil nan cruach
Bha ruith am smuain a ghnàth;
Ged 's fuar, mo chreach, an diugh do leac,
'S gun neach a chur orm fàilt,
O, nead cho cuanna riamh cha d' fhuair mi,
'S a bha uair fo d' sgàth.

Gur goirt mo smuain air làraich fhuair,
Nan daoine suairc' a bh' ann;
Chaidh cuid thar chuan diubh, 's cuid a fhuair
An dachaidh bhuan measg Ghall.
Bu ghoirt an crì mu 'n d' leag iad sìos
An cadal sìor an ceann,
Nach robh iad sìnte mar ri 'n dìlsean,
Ann an tìr nam beann.

An oiteag luaineach feadh nam bruach,
  Tha gluasad bàrr an fhèoir,
Mar ghuth am chluais a' dùsgadh smuain
  Nach luaidh mi 'm briathran bèoil;
Tha nithe taisgt' an crì gach neach,
  Nach fhaic aon sùil tha beò;
O, soraidh bhuan do 'n ghleannan uain'
  'S an d' fhuair mi m' àrach òg.

## BEAN A' CHOTAIN RUAIDH.

FONN—" *Coming through the rye.*"

C' àit an robh mo leannan bòidheach,—
  Bean a' chòtain ruaidh?
An robh i cas-ruisgt' air an lòn,
  Is drùchd an fheòir cho fuar?
No 'n robh i ruith le 'casa beaga,
  Feadh nam preas 's nam bruach?
Gun ghùn, gun chleòc, gun bhréid, gun bhròig,
  Ach ann a còtan ruadh.

Cuailein bòidheach 's fiamh an òir dheth,
  'S dath an ròis ad ghruaidh;
Suidh leam còmhla, 's ni mi òran,
  Air do chòtan ruadh;
Tha 'n còtan goirid mar is dùth dha,
  Tigh 'n gu d' ghlùn a nuas;
Ach troigh is bòidhche cha do chòmhdaich
  Còta dubh no ruadh.

Socair ort 's an dean mi 'n t-òran,
  Air a' chòtan ruadh;
Cum do chàsan as a' bheòlaich,
  'S cum an còt' o 'n luaith;
Ciod am feum a bhi cur séisd air,
  'S thusa leum mu 'n cuairt?
C' àit a nis a bheil thu réiseadh,
  Ann ad fhéileadh ruadh?

A rìgh, beannaich 's gleidh mo leannan,
'S gu ma fad i buan;
Dà shùil mheallach orm a' fanaid,
'S a' cur car am dhuan;
'Nuair bhios airgiod ann am phòca,
Gheibh thu sròl thar chuan ;
Ach cha bhi sròl no sìoda dhomhsa,
Mar bha 'n còtan ruadh.

---

## ORAN DEALACHAIDH.

SEISD—Eirich agus tiugainn O,
Eirich agus tiugainn O,
Eirich agus tiugainn O,
'S e crìoch gach comuinn dealachadh.

An cuimhne leats' an gleannan uain',
Far an robh sinn òg is luath,
A' buain nan sóbhrach feadh nam bruach,
'S gun luaidh againn air dealachadh.
Eirich agus tiugainn O, &c.

Is far an robh sinn ait le chéil',
A' ruith a' bhradain leis an leus;
No sealg a' choilich air a' ghéig,
Mu 'n d' thug sinn ceum an allabain.
Eirich agus tiugainn O, &c.

Ach 's cian bho 'n sgaoil sinn deas is tuath,
Chaidh cuid thar bheann is cuid thar chuan;
Cha chluinn mi 'n diugh an coileach ruadh,
Ged bheirinn duais nach canainn air.
Eirich agus tiugainn O, &c.

Ach fàir do làmh, mo charaid ciùin,
Is cuir an smalan so air chùl;
Oir chi sinn fathast tìr nan stùc,
Is bidh sinn sunndach aighearach.
Eirich agus tiugainn O, &c.

Air son na tìm chaidh seach cho luath,
'S air son gach caraid a tha uainn,
O, éirich, cuir an deoch mu 'n cuairt,
'S bidh cuach againn 's an dealachadh,
Eirich agus tiugainn O, &c.

## CATRIONA BHOIDHEACH.

Seisd—'Chatrìona bhòidheach, 'Chatrìona ghaolach ;
'Chatriona bhòidheach, gur mòr mo ghaol ort ;
'Chatrìona bhòidheach, an òr-fhuilt chraobhaich,
A rìgh ! gu 'm b' òg sinn 'nuair leòn do ghaol mi.

An ceòl tha 'm chluasan, mar dhuan na smeòraich ;
An ceòl a chual sinn 's na cluaintean còmhla ;
An uair b' e m' uaill e bhi buain duit neòinean,
'S a rìs 'g an dualadh ad chuailein bòidheach.
'Chatrìona bhòidheach, &c.

Mar dhealbh an òr e an seòmar uaigneach,
Nach fhaic an t-eòlach 's nach eòl do 'n luaineach ;
'S e ìomhaigh bhòidheach an ròis a bhuain mi,
'S o 'n fhuair mi còir air, 's ann domhs' tha bhuannachd.
'Chatrìona bhòidheach, &c.

Ach leag an saoghal air daoine 'n t-uallach,
'S gun neach a dh' fhaodar a shaoradh uaithe ;
Ach thusa daonnan, a ghaoil, ri m' ghualainn,
A' deanamh aotrom gach aobhar bruaillein.
'Chatrìona bhòidheach, &c.

Is ged bha 'm bruaillean air uairean sàruicht',
Nach mor an duais dhuinn, a suas na dh' fhàs leinn,
Na bheir an t-uallach bhàrr guaillean màthar,
'Nuair bhios na gruaidhean air snuadh as bàine.
'Chatrìona bhòidheach, &c.

A' ghrian a dh' éirich 's a' chéitein àluinn,
A ruith a réise gun éis, gun mhàirneal,
Air dol an iar uainn le trian d 'ar làithean,
'S a' sealltuinn fiar oirnn 's a' ciaradh nàduir.
'Chatrìona bhòidheach, &c.

Theid sinn le chéile 'nuair thréigeas càil sinn,
Gu ceann ar réise, a réir na h-àithne,
'S an t-slighe chéin sin a réitich gràs dhuinn,
'S ag earbs' an Dé leis an léir ar fàillinn.
'Chatrìona bhòidheach, &c.

---

## AN CLUINN THU, CHALUM, AN CLUINN THU.*

Seisd—An cluinn thu, Chalum, an cluinn thu?
An cluinn thu idir, an cluinn thu?
An cluinn thu, Chalum, b' e aighear mo chrì,
Thu thilleadh a rìs g' ar n-ionnsaidh.

'Nuair théid thusa thairis gu fearranna céin,
Na dìobair, a Chalum, na dh' fhan as do dhéigh;
Tha guidhe gach caraid dol mar-riut 's gach ceum,
'S sinn uile gu léir 'g ad ionndrainn.
An cluinn thu, &c.

'Nuair bhios tu fo smalan 's a sheallas tu tuath,
'S nach fhaic thu na beanna bu mhaith leat 's an uair;
O, cuimhnich, a Chalum, luchd tathaich nan cruach,
'S na tha dhiubh 's an uair 'g ad ionndrainn.
An cluinn thu, &c.

'S tu sealgair a' choilich an doire no 'm frìth;
'S tu nàmhaid na h-eilid 'g a leagail 's a' chìob;
'S tu thogadh ar cridhe le fiodhall no pìob,
'S có idir nach bi 'g ad ionndrainn?
An cluinn thu, &c.

'S tu sheinneadh na h-òrana, ceòlar is binn;
'S tu dheanadh na h-òraidean, òrdail is grinn;
Tha t' oilean is t' fhòghlum á stòr-thigh gach linn,
A' tarruing gach tim g' ad ionnsaidh.
An cluinn thu, &c.

* Calum MacAonghais, M.A., LL.B., 's e dol do dh' Africa-mu-Dheas.

Cha dùth dhomh bhi romhad 'nuair thig thu a rìs,
'S cha d' thig dhomh bhi sodal, no moladh gun bhrìgh ;
Ach thugadh dhuit cothrom, an cogadh no 'n sìth,
'S thig onair is nì g' ad ionnsaidh.
An cluinn thu, &c.

'S e guidhe na buidhinn* th' air tulaich nam *Braid*,
Ard-Riaghlair na cruinne g' ad chumail o bheud ;
Tha 'm beannachd ad chuideachd a h-uile taobh théid,
'S cha leig iad do bheus á cuimhne.
An cluinn thu, &c.

---

* Comunn na Gàidhlig. Faic taobh 93.

## TOBAR-LEAC-NAM-FIANN.

Fhuarain fhìor-ghloin chois na frìthe,
'S fearr na fìon na Spàinne,
Do bhùrn milis tigh'n o 'n ghrinneal,
'S biolair a' cùr sgàil ort;
Tha thu mar léigh le slàint' fo d' sgéith,
Do gach creutair pàidhteach,
O 'n uiseig riabhaich anns an riasg-fheur,
Gu damh ciar na cràice.

O dheas 's o thuath, thar bheann is chuan,
Thig ort sluagh gun àireamh,
A dh' òl do bhùirn as àirde cliù,
Dh' ùrachadh an càileachd;
Gach buaidh aithnichte riut ceangailt',
'S Helicon nam bàrd thu,
Bho 'n thum Oisean annad fheusag,
Air an Fhéinn chaidh t' fhàgail.

Measg nan ceud de nìghnean Eubha
Sheall orr' fein ad sgàthan;
'S cuimhne leatsa òighe dhreachmhor,
Ann am mais' thug bàrr orr';
Air fad do chuairt o bheinn gu cuan,
Am faic thu snuadh as àille?
As grinne beus, no 's gile deud,
'S a guth mar theud na clàrsaich.

Shuidh i greis leam air a' bhruaich so,
'S sheinn i 'n duanag òrain,
A rinn mi-fhein mu shealg an fhéidh,
Creid mi, dh' éisd na h-eòin rìth' ;
Ach 's beag feum dhomh bhi 'g a leughadh,
'S léir dhuit fein an còrr dheth,
Mis' ag at do bhùirn le m' dheuraibh,
'S ise, 'n euchdag, pòsda.

Soraidh leat, bidh mis' a' triall uait,
O'n tha ghrian air tearnadh,
Smuaintean cianail 'g am shìor-phianadh,
'S iargain toirt mo chàil uam ;
An tom luachrach sin air ghluasad,
'S e cur cuairt mu 'n làraich,
'S air an leargainn coslas ainmhidh
Nach do dh' ainmich Adhamh.

## PIOBAIREACHD DHOMHUILL DUIBH.

Eirich, a Dhòmhuill Duibh ;
Eirich, a Dhòmhuill ;
Eirich is gleus na duis,
Cluinneadh am mòd iad :
Thigibh-se, nigheana
Binne na ceòlraidh,
Thigibh is fritheilibh
Tiotan air Dòmhull.

Séideadh a' ghaoith a muigh,
'S muime do 'n cheòl i ;
Eitidh no caoin a guth,
Cluichear g' a h-òrdugh ;
'S organ na cruinne i,
Subhach no brònach ;
'S torman na tuinne i,
'N sumainne ceòlar.

'S éibhinn 's a' chéitein guth
Uiseig is smeòraich ;
'S éibhne leam féin an diugh,
Luinneag nan òg-bhan ;
Thugaibh-se cuideachadh
Murrach do Dhòmhull,
Eagal's nach cluinnear leibh
Tuillidh air mòd e.

Eirich is seall a muigh,
Tubaist air Dòmhull!
S fheudar nach 'eil na duis
Buileach an òrdugh ;
Feithibh-se, bhreitheamhna,
Beagan ri Dòmhull,
Feithibh, O, feithibh ris,
Theagamh nach beò e.

Eirich is gleus do chuilc,
'S uiseag 's na neòil i ;
Séid gus am beuc na duis,
Uirighioll ceólar ;
Greadaibh 'ur basan ri
Caiseamachd Dhòmhuill ;
Breabaibh 'ur casan r' a
Spaisdeireachd òrdail.

Eisdibh r' a ghleus an diugh,
Thugaibh a chòir dha ;
Eireadh am beus mar ghuth
Thuiltean nam mòr-bheann ;
Feithibh-se, bhreitheamhna,
Ceileirean Dhòmhuill,
Eagal 's mu dheireadh gu 'n
Ceil e a lòchran.

## A' CHEILIDH.*

FONN—" *Cabarféidh.*"

Bha mise 'n raoir air chéilidh,
'S gu 'm b' éibhinn a' chuideachd sinn;
Bha maithean á Duneideann,
A' Chléir 's am Bàrd Luideagach;
Bha rannan againn 's séisdean,
Le sgeulachdan 's luinneagan,
'S bha mise cur an céill dhaibh,
Na dh' éirich dhomh thubaistean;
H-uile duine 's muinntir Mhuile
A' toirt buille 'n bhata dhomh,
Nach b' fhearr mo ghuth na cearc air ghur,
Gun bhàrr, gun bhun, am achmhasan;
Gu 'n d' fhàg mo thuigse mi gu tur,
'S gu 'n d' fhàs gun phurp mo sgathbhardachd,
Bho 'n chuir mi corrag éibhinn,
Air Ephoid na Sagartachd.

Thuirt Mac-ic-Illemhìcheil,
Gu 'm b' fhìgearach duine mi;
Is ghuidh e agus ghrìos e,
Air Brìde, no cuideigin;
Mo chur o m' bhonn gu m' chìrein,
An sìoman de dh' ubagan,
Air neo gu 'n tugainn mì-chliu,

* Comunn na Gàidhlig. Faic taobh 88.

Is dìmeas do 'n chuideachd sin :
" A' chruit dhona, b' fheàird i foileadh,
Anns na corra-cagailte ;
Am bàrd broineach, 's beag an dolaidh
Ged a loir na madaidh e ;
Th' agams' ortha ann am sporan,
Bheireadh sonas maireann da ;
Nach fhàgadh fuath no mì-run,
No prìs na smior-chailleach ann."

Sin thog an t-Ollamh Blàireach
A làmhan is labhair e :
" A pheathraiche 's a bhràithre !
Cha 'n fhearr sibh na amadain ;
Gu deimhin, tha mi 'g ràdh ruibh,
Ma 's bardachd neo-airidh i,
Nach fhiach i bhi 'g a càineadh,
'S nach fheàird i bhur tabhann-se :
Seallaibh mise, ciod is misd mi,
A bhi tric ri rannaireachd,
'Leum air ite bhàrr a' chipein,
Cha 'n 'eil mios air atharrach ;
Laoidhean Vishnu ann am chiste,
Cha bu mhisd sibh earrann diubh ;
'Nuair thig iad deas o m' laimh-sa,
Dh' fhaodadh Daibhidh gabhail riu."

Mac Fhionghain, ceann na céille,
A' réiteach a h-uile ni ;
A' toirt fainear na cléire,

Is géiread an guidheachan;
Mu dheireadh, thug e sgeul dhuinn
Air euchdan Chuchullainne;
Is chuir e fein gu gleusda,
An Fhéinn air a h-uilinn duinn:
Fionn is Oisean, Goll is Oscar,
'S Conan crosda, curanta;
Gun tàmh, gun chlos, a' sgoltadh chorp,
'S Lochlannaich a' cumail riu;
Air muir 's air tìr, a rogha sìd,
A ghnàth a' strì ri cuideigin;
Mar gheibh sibh anns an fhìrinn,
Mar sgrìobhas Mac Mhuirich i.

Thuirt Bean-an-tighe chùirteil,
'S i stiùradh an rathaid dhuinn,
"Tha bòrd na suipeir cùirnicht,
Is dùth dhuibh bhi fannachadh."
Lean mise sìos gu dlùth i,
'S mo shùilean 'g a beannachadh,
Air son bhi fialaidh, fiùghail,
Tha cliù-se ro aithnichte:
Fhir na Gealaich! sin an sealladh
Thug a phlathadh m' anail uam;
Bric le 'n lannair as an abhainn,
Bradain agus gealagan;
Eoin gun airceas, geòidh is cearcan,
'S pailteas de gach annas ann;
Bha muilt-fheoil 's mairt-fheoil ròiste,
Bu leòir air son banais e.

Bha Mac-an-Leisdeir làmh rium,
'S e sàbhadh nam maragan,
Is bhruid e mi 's na h-àirnean,
Is ghàir e gu h-aighearach :
"Na 'm biodh Rob Burns a làthair,
'S a làmh anns an ealain so,
Gu 'm faighte dàn a b' fhearr uaith,
Na dh' fhàg e do 'n taigeis ud ;
Ach nach duilich mac an duine
Chur an uidheam sgairtealachd ;
Iochdar tuinne 's uachdar cruinne
A' cur thun a chairtealan ;
Gach muir is tìr 'g an cur fo chìs,
Air son gach ni as taitniche,
Seadh, toradh mara 's tìre
'G an ìobradh air altair-san."

O, dh' ith sinn agus dh' òl sinn,
'S bu ròiceil a' chuideachd sinn,
'S 'nuair dh' fheuch sinn ri bhi stòlda,
Ochòin ! bha sin duilich dhuinn ;
Bha mis' air fonn cho ceòlmhor,
'S gu 'm b' òran dhomh h-uile ni,
'S thug Odhran binn an còrr dhomh,
Mar smeòrach nam bruthaichean ;
Crodh no aighean cha robh aige,
'S cha robh smal no mulad air ;
Nì is earras, ged is maith iad,
Cha 'n 'eil aig a h-uile fear ;
Ciod am maith dhuinn a bhi talach,

Gabhamaid na bhuilichear,
Is theagamh gu 'm bi 'm màireach
Na 's fàbhraich' d' ar n-uireasbhuidh.

'Nuair thainig briste fàire
Chur sgànraidh 's a' chuideachd sin ;
'S a ghluais sinn air ar màgan,
A thèarnadh nam bruthaichean ;
Chuir fear-eigin gu càirdeil,
A làmhan mu 'm mhuineal-sa,
Is thuirt e rium gu bàigheil,
Gur bràithrean a h-uile h-aon ;
'S fear na h-ortha, chuir e 'm mothan
Ann am bhroilleach, 's dh' earalaich
Orm a choimhead mar mo chogais,
'S nach dean donas beanachd rium ;
"'S feàrr na armachd, sleagh is targaid
An lus dearbhta, ceanalta,
'S na biodh ort fraoch no farmad
Ri 'Carmina Gadelica.'"

---

## SLAN LE DIURA CHREAGACH CHIAR.

O, slàn le Diùra chreagach, chiar,
B' e m' aighear 's m' iarrtas riamh bhi 'd thaice,
A' sealg na h-éilde air an t-sliabh,
'S an làn daimh chiar an riasg na glaice;
Is ged nach téid mi 'n diugh 'nan déigh,
'S nach lean mi ceum na h-éild' 'sna creachainn,
'S tric thog mi fonn air lorg an fhéidh,
Le m' ghunna gléist' fo sgéith mo bhreacain.

O, slàn le d' bheanntan corrach, àrd,
Gach cnoc is càrn is àiridh fhasgach;
Is ann fo 'n sgàth bu mhiann leam tàmh,
Gu 'n téid gu bràth fo 'n chlàr mo thasgadh;
O, soraidh leis gach srath is raon,
Gach coire fraoich, is caochan blasda;
B' e fìon an fhuarain cuach mo ghaoil,
An ìocshlaint shaor,—gach braon dith nasgaidh.

Do choilltean dlùth, 'san ùr-mhìos Mhàigh,
Bu chùbhraidh 'm fàs fo sgàil a' bharraich;
'S a' ghrian a' sùghadh tùis nam blàth
A mhosgail nàdur tràth an Earraich;
O, 's truagh nach d' fhuair mi fios 'na thràth,
Nach robh e 'n dàn domh àit eil' fhaicinn,
A choisinn cliù is mùirn a' bhàird,
Mar rinn an t-àit 'san d' fhàg mi 'm breacan.

## ANNA MHIN, MHEALL-SHUILEACH.

Seisd—Mo chailin mhìn, mheall-shuileach,
'S cianail mi o 'n dhealaich sinn ;
Mo nighean donn nam meall-shuilean,
O, Anna, thug mi spéis duit.

A bhean nam beusan stòlda,
De 'n chinneadh a bha mòrail,
Ged 's fhad o chéil' a sheòl sinn,
Gu 'm b' òg a thug mi spéis duit.
Mo chailin mhìn, &c.

Gun chaochlodh no gun mhùchadh,
Tha 'n gaol a thug mi 'n tùs duit;
Ged rinn an saoghal mùileach
Ar stiùradh fad o chéile.
Mo chailin mhìn, &c.

Ged tha mo cheann air liathadh,
'S mo là a nis air ciaradh,
'S i t' ìomhaigh ghaoil bha riamh leam
O 'n chiad là thug mi géill duit.
Mo chailin mhìn, &c.

Is cuimhne leam nuair bhà sinn
'Nar cloinn a' ruith mu 'n àiridh,
'S do chuailean donn bu tlàithe
A' snàmh 's an oiteig Chéitein.
Mo chailin mhìn, &c.

Gur tric gun fhios do chàch mi,
Nuair 's àirde 'n guth 's an gàire,
A' cuimhneachadh nan là sin,
Ged 's fhada dh' fhàg mi 'm dhéigh iad.
Mo chailin mhìn, &c.

Ar leam gu bheil an saoghal
'S gach nì a th' ann air claonadh ;
Tha ceòl a mhàin gun chaochladh,
'S an gaol a tha 'ga ghleusadh.
Mo chailin mhìn, &c.

Mo shoraidh bhuan, a rùin, leat ;
Tha 'n tim a' ruith gu siùbhlach ;
Is sinne, mar is dùth dhuinn,
Tigh'n dlùth air ceann ar réise.
Mo chailin mhìn, &c.

# EADAR-THEANGACHAIDH.

## THE MINSTREL.*

Night on Kylabost descended
  Cold and showery as my way
To MacAskil's Inn I wended,
  Sheltered there to close the day.

Soon my thirst and hunger vanished,
  All my weariness and care
With a soothing pipe I banished,
  Building castles in the air.

Vain the labour that is founded
  On the wind, though pleasing well:
Faint a cough behind me sounded,
  And my airy palace fell.

* Translation of poem at page 1.

Who had thus the stillness broken?
  Tall and bent beside me stood
One whose guise gave little token
  That he fared on sumptuous food.

Thankful was I there to meet him,
  Since the stress without was sore,
Eager with goodwill to greet him,
  Threadbare raiment though he wore.

Straight I to his wants attended
  With the cheer that was at hand,
And a potion duly blended
  Promptly placed at his command.

Comfort that he valued rightly;
  Not ungenial was my friend;
Knowledge, sense and converse sprightly
  Joined his lack of store to mend.

"When," said he, "the mind is ailing,
  And on Nature's face a gloom,
When the heart is faint and failing,
  Every sign a sound of doom,

"Less of potency than liquor
  There are other things that claim
To revive life's feeble flicker,
  And the vulture in us tame.

"But while thus it tends to warm us
Into active fancy's play,
Equal is its power to harm us
And to wile our strength away.

"So may good and evil meeting,
Often in a lock be twined,
What endures with what is fleeting,
Sweet with bitter be combined.

"Healing dwells in plants with poison,
Truth in fiction may be found,
Right and wrong on our horizon
Seem to meet like sky and ground.

"Hark the choir of praise; its members
Are the winds and stormy sea;
Shut the doors and stir the embers,
Hear the north wind's melody.

"Listen how the notes are flowing
Faint and loud in concert forth,
All the storm-bags hoarsely blowing
Marches from the wintry north.

"Nor believe it war unruly
That the elements prolong,
But the keynote guiding truly
All the varied moods of song.

"Sound of waves and wild birds' warble
Tuneful souls deem one in type;
Symphonies in halls of marble,
On the knoll an oaten pipe.

"No melodious minstrel's tuning
Harp or viol ever gave
Sounds that please like mother's crooning
O'er her child this side the grave.

"Come, if tune still haply lingers
In this harp, or if there lies
Power of movement in my fingers,
Join the chorus of the skies."

Then myself at ease I seated,
Sought the fragrant weed again,
And, in comfort thus completed,
Heard awhile no wonted strain.

Somehow, whether I was dozing,
Or by harper thin and hard,
Music's spell my vision closing
Threw my senses off their guard,

Still I heard the stormy chorus ;
Changed, however, were the staves ;
Clamours from the sea swept o'er us,
But with rhythmic roll of waves.

Sailed I over land and ocean,
  High o'er hills, to valleys near ,
Helm nor compass ruled my motion,
  But the music in my ear.

Far away were billows sounding,
  Heavy on the shore they broke :
'Mid the hills green lowland bounding
  Curled a lonely dwelling's smoke.

Springing light as one unshackled
  On my native heath I stood,
Saw the lea with canach speckled,
  Heard the moor-hen call her brood.

Hillsides rough with crag and boulder
  Well I knew, and hollows clear,
Felt my gun upon my shoulder,
  On my hands the hair of deer,

Lithe and strong with youthful vigour,
  Power and pith in bones and veins :
Wealth of life beyond a figure,
  Envied bliss the hunter gains.

Precious tide ! What was the reason
  Why it should so soon recede ?
Oh for but the briefest season
  Of the life in this my need !

Speeding to the city's bustle
  Next I paced the frigid street,
Where the crowds the stranger hustle,
  Care on every hand we meet;

Force and fraud o'er right prevailing,
  Sad endeavour fast in gyves,
While in sacrifice unfailing
  Rise to Mammon toiling lives.

Whether now his fingers trembled,
  Or his harpstrings were not tense,
In my ear his strains resembled
  Nought but sound apart from sense.

Fitful flashes cast reflection
  Where impressions once had been,
Things that out of recollection
  Leng before had vanished clean.

But at last, my spirit crushing
  That thin harper struck a chord
Smote the desert rock, and gushing
  Floods of bitter anguish poured.

Once the morning sunbeams welling
  Drove the shades of night away,
Save the cloud above our dwelling,
  Ne'er to lift in sun or day.

Shade by birds of song evaded,
  Where the newest blade is sere,
Where my beauteous floweret faded,
  And my plaint she cannot hear.

Fair her form when sad we laid her
  Low within her earthy bed;
Daisy coverlet we made her,
  Watered with the tears we shed.

Treasured more than princely jewel,
  Tiny shoes and many a thing
In our empty home renewal
  Of our sorrow ever bring.

Day declined and darkness hastened,
  Night in memory enrolled:
Leave the door to-night unfastened
  For my lamb has left the fold.

Up I bounded saying, "Harper
  Thin and hard, you rack my soul
With ill-timed invention sharper
  Than the wind that leaves the Pole."

Then he looked, his eyebrows lowering,
  Knowledge of my thoughts to gain:
"Where is now the tempest roaring?
  In yourself or on the main?

" Know that tempest never rages,
Bursting on us in its ire,
Such as when the soul engages
With the world in conflict dire.

" In yourself is song, which after
Minstrels touch the chord is moved,
And in tune for tears and laughter
On through life your course is grooved.

" Music worthy ends fulfilling,
Where the virtues have their birth,
Heart and ear is ever thrilling
Through your pilgrimage on earth.

" Sometimes too a sweeter measure
Than the minstrel's art may teach,
Gives the heart a sacred pleasure,
Though the ear it cannot reach.

" Call you these transcendent notions?
Have you any knowledge pray?
Nothing but your own emotions
Formed the groundwork of my play.

" But not yours the sole obedience;
Nature likewise all along
Yields in depths and heights allegiance,
Marching in accord with song.

"And at Nature's consummation,
Music from the trump of doom
Shall dissolve the wide creation,
And arouse you in the tomb."

*　　*　　*

Talk with parting thanks he ended,
Closer drew his gabardine,
Poorly from the storm defended,
But inspired with breath divine.

Man is a mysterious temple,
Deity indwelling there,
Fane with structure far from ample,
And its covering but bare.

A. G.

---

## RANNAN O'N RUBAIYAT AIG OMAR KHAYYAM,

### Am Bard Persianach.

Dùisg as do shuain; tha ghrian a' cur 's an ruaig
Bhàrr aghaidh speur, gach reul is rionnag shuas,
'S a' sgapadh neul na h-oidhch' mar thannaisg shìth,
'S le 'gathan òir a' còmhdach tùr an rìgh.

Mu 'n d' chaochail faileas na feall-mhaidne muich,
Ar leam gu 'n cual' mi 's an tigh-òsda guth
Ag ràdh, "Tha 'n teampull ullaichte a steach;
C' ar son a dh' fhanas an luchd-aoraidh mach?"

Mu ghairm a' choilich, iadsan bha mu 'n cuairt
An doruis, ghlaodh iad, "Fosgail dhuinn gu luath!
Ar tim gu fuireach a' dol tuillidh 's clis,
'S co-dhiù a thilleas sinn, co aig' tha fhios?"

Tha nis bliadhn' ùr a' dùsgadh gach seann déidh,
'S an t-anam tùrail 'g iarraidh cùirt dha fein,
'S am faic e làmh gheal Mhaois air géig 's air blàth,
Is anail chùbhraidh Chrìost toirt beatha 's fàis.

Irám an fhàsaich, c' àite bheil e nis?
Is cupan Iamshyd? Có aig a bheil fios?
Ach air an fhìon tha fathast lìth an ròis,
Ur-bhlàth 's na liosan 's measan mar bu nòs.

Lìon suas a' chuach, 's an teine 'n Earraich tilg
Do thrusgan sac-eudaich, gach bad is cirb;
Tha eun na time a' grad-ruith a réis,
A thurus goirid, 's feuch, e air an sgéith!

Co-dhiù aig Babilon no Ispahán,
Co-dhiù tha 'n cup de mhil no dhomblas làn,
Tha fìon na beatha sruthadh, braon air bhraon;
Tha chraobh a' call a duille, aon air h-aon.

Abair gu 'n tig gach madainn mìle ròs;
Ach c' àit bheil ròsan an là-dé le 'm pròis?
'S an t-òg-mhìos so a bheir dhuinn blàth is calg,
Toirt Iamshyd agus Kaikobad air falbh.

Ma thogair! 's cearta coma leam co-dhiù.
Ciod e ar gnothach-ne ri Kaikoshrú?
Rustum an garg laoch, no Kaikobad nam beairt,
'S ma chuireas Tai gu cuirm, na toir thusa feairt.

De 'n stiallaig lombair air nach crom an spréidh,
Eadar an t-àiteach is am fàsach réidh,
Thig far nach luaidhear ainm an righ no 'n deòir;
'S mo thruaighe Mahmud air a chathair òir!

Thoir crioman arain dhomh is searrag fhìon',
Is leabhar rannan mar-ri caraid mìn,
Is craobh an fhàsaich deanamh sgàil o 'n ghréin;
O, bhiodh am fàsach dhomh mar Phàrras féin!

Cuid ris an t-saoghal so gu dian a' gleachd,
Is cuid le 'n dòchas anns an t-saogh'l ri teachd ;
An t-airgiod-ullamh glac, an creideas guait ;
Toirm-mhothar druma, cha 'n 'eil ann ach fuaim.

Tha cuid a thionalas le dìchioll stòr ;
Is cuid a sgapas e mar fhras an fheòir ;
Le chéile theid iad an aon réis g' a crìch ;
Aon uair 's gu 'n imich iad, cha tig a rìs.

An dòchas saoghalt' air bheil daoine 'n tòir,
Tionndaidh gu luaithre no gu pailteas stòir ;
Ach 's geàrr a mhealar e ; mar shneachda geal
Air uachdar linne, chithear ach car seal.

A ! gabh-sa cothrom air na dh' earbadh riut
A mhealtainn tràth, mu 'n teid thu fein fo 'n dus ;
Duslach ri duslach, is fo 'n duslach shìos,
Gun fhìon, gun cheòl, gun chòmhlan, is gun chrìoch.

Ris-san a dh' ullaich air son latha gheàrr,
'S ris-san tha feitheamh air son latha 's feàrr,
Am Muezzin labhair 's an tùr-fhaire shuas,
'Bhurraidh ! cha 'n 'eil an sud no 'n so do dhuais.

Luchd-fòghluim theagaisg dhomh gach ni fo 'n ghréin,
'S thug mi gun teagamh leam na b' eòl dhaibh fein ;
Ach brìgh an iomlain dhomh de 'n eòlas bhaoth :
Mar uisge thàinig mi, is théid mar ghaoth.

A steach do 'n chruinne so gun fhios cia as;
A mach o 'n chruinne so gun cheum d' ar cas;
A dh' aindeoin thugadh sinn, mar shruth nan gleann;
A dh' aindeoin cuirear sinn, mar ghaoth nam beann.

O mheadhon talmhainn dh' éirich mi gu sèimh,
Gu cathair Shàtuirn anns an t-seachdamh nèamh;
'S ged dh' fhuasgail mi 'san t-slighe iomadh dul,
Cruaidh-shnaim ar crannchuir dh' fhairtlich orm gu tur.

B' e sin an dorus air nach d' fhuair mi 'n gleus
B' e sin am brata troimh nach fhaicinn leus;
Bha beagan bruidhne air, thu-fein 's mi-fein;
An sin, gun tuillidh air, mi-fein 's thu-fein.

Cha fhreagair talamh mi, 's cha 'n abair cuan,
Cia as a tharruing iad an gabhail bhuan;
Na nèamhan gluasadach le 'n gruaim 's le 'n soills',
Tha nochdte 's falaicht' am brat latha 's oidhch'.

Ri beul a' phige so mo bhilean chuir,
'S cion-fàth mo chrannchuir am dhìth gu tur;
"Òl," ars esan, "òl, fhad 's as beò thu, òl;
Aon uair 's gu 'n imich thu, cha 'n ith, 's cha 'n òl."

Air m' fhacal, saoilidh mi an t-aog thuirt "òl,"
No chrèadh d' an d' rinneadh e, bhi aon uair beò,
Le cridhe truacanta nach d' fhuathaich pòit,
Is fathast sgrìoba de 'n t-seann fhìon 'na phòig.

Chunnaic mi creadhadair a' fuineadh crèadh,
Nuair rinn i labhairt ris gu soitheamh sèimh:
"Gu réidh, a charaid, guidheam ort, gu réidh!
Ceart mar tha thusa 'n diugh bha mise 'n dé."

Nach d' thainig sgeul oirnn tre na linntean céin,
A cheart co-ionann ris an ni so fein,
Mu 'n cheud chlod ùrach sin an tùs an ré,
D' an d' rinneadh duine ann an cruth a Dhé.

Am braon as lugha thaomar as a' chuaich
Do 'n talamh thioram anns an sùigh e suas,
Nach fhaod e faochadh thoirt do aon fo 'n fhòid,
'S an teine mhùchadh ann an sùil gun fhòir?

Mar thionndas lili suas a cuach ri nèamh,
Air son a moch-thrath anns a' mhadainn shèimh,
Dean thusa leithid gus an teid do cheann
Chur fothad, mar chuaich fhalaimh, bun-os-ceann.

Na nithean saoghalt' sin leig seach mar cheò;
'S roimh nithean spioradail na biodh ort sgleò;
'S fàg nì 'n la-màireach ann an gràs na gréin';
'S an fhìonain tàlaidh tu le d' làmhan fein.

'S ma thig na dh' òl thu is na beòil a phòg,
Gu crìoch nan uile ni, nach coma còc';
Tha 'n diugh mar bha 'n dé, 's an dé mar bha càch,
'S roimh theachd an ath latha na biodh ort sgàth.

Nuair thig an t-aingeal leis a' chupan dhuar,
G' a chur ri d' bhilean taobh na h-aibhne fuair,
An deoch cha diùlt thu, is do long 's a' phort;
Ol mar bhitheas i, 's na biodh athadh ort.

Ma 's urra 'n t-anam so an dus chur uaith',
Is éirigh rùisgte air na dùilean suas,
Nach aobhar-nàire dha bhi tàmh mar thràill,
'S a' chrùbaig chreadha so gun dreach, gun àill'.

An fhìonain so, ma 's ann o Dhia tha 'm fàs,
Có their gur ribe th' ann g' ar cur an sàs?
Ach, ma 's ceap-tuislidh am maoth fhaillean ùr,
Có chuir an sin e? Nach e Dia ò thùs?

Am feum mi 'n ìocshlaint so a chur air chùl?
An geilt roimh ni-eigin ri bheil mi 'n dùil,
'S an dòchas deoch as fearr, a réir luchd-iùil,
O 'n chupan nèamhaidh, is mi-fein am smùr.

Ri bagradh Ifrinn is ri gealladh Nèimh,
Aon ni tha cinnteach: gu bheil tim gu sèimh
A' ruith, 's ar beatha triall; an còrr 'na bhréig;
Am barr-guc a thuit, cha till e ris a' ghéig.

Nach culaidh ioghnaidh e: na mìltean sluaigh
A chaidh troimh 'n gheata sin do thìr na suain,
Gun aon a' tilleadh dhiubh a thoirt duinn sgeòil
Mu 'n t-slighe dh' imich iad, le còmhradh beòil?

An cup beul-fodha ris an can thu 'n speur,
Fo bheil sinn cùbte 'n so o bhreith gu eug,
Na tog do làmhan ris-san ann ad fheum ;
Tha esan cheart cho lag-chuiseach riut fein.

Mu Nèamh 's mu Ifrionn sheall mi shuas is shìos,
Troimh chuairt siorruidheachd 's air m' ais a rìs ;
Thuirt Aosd-nan-Làithean rium gu robh o chéin,
Mo Nèamh is m' Ifrionn ann am anam fein.

A ghaoil, nam b' urrainn duinne ris-san strì,
Is tuigse fhaotainn air bonn-stéidh an nì,
Nach briseamaid 'na bhloighdean e, 's a rìs,
Ath-dhealbh na 's dlùithe do làn rùn a chrì.

An so tha sinn air chuairt fad là no dhà,
Air bheagan buannachd dhuinn ach péin is cràdh ;
'S a' fàgail ceist ar bith gun fhuasgladh réidh ;
An rathad gabhaidh sinn gun sùil 'n ar déigh.

Ri m' ghearan éisd-sa anns na nèamhan shuas ;
Cuir saor o 'm chuibhreach mi, is gabh dhiom truas ;
Ma 's ann do 'n phràbar a tha 'm fàbhar tric,
Seall air mo chàs-sa, cha 'n 'eil mi ro ghlic.

A ! lìon an cupan ; ciod am feum bhi ghnàth
A' caoidh na h-aimsir a chaidh seach cho tràth ?
An dé chaidh seach, 's am màireach có a chì ?
Ma tha 'n diugh taitneach, meal e réir do chrì.

* * * * *

A' ghealach ud tha 'g éirigh thar an t-sléibh,
Cia minic an déigh so a thig 's a théid?
A' sealltainn air ar son an lios an rìgh;
A' sealltainn air ar son, is aon a dhìth.

'S mar sin, O Shaki, theid thu fein mar 's nòs,
Am measg do chàirdean sgapte 'n lios nan ròs;
'S nuair thig thu thun mo chathrach-s' ann ad chuairt,
'S a bhios i falamh,—tionndaidh sìos a' chuach.

An seann bhothan-àiridh so gu 'n tàr gach neach,
D' an starsnach is d' an àrd-dorus oidhch' is là ma seach,
Thig thuige rìgh is ànrach chur an gèarr là steach,
Is théid iad mar as dàn daibh, a' fàgail nì is teach.

Tha cùirt rìoghail Iamshyd, bha ainmeil air son mùirn,
Nis 'na garadh leòmhann, 's 'na còmhnaidh aig luchd-cùirn;
'S an sealgair treun sin Bàhrim, nis fo shàil na brùid;
'S ged bhreab e air a chluasaig, cha ghluais 's cha dhùisg.

Ar leam gur deirge 'n ròs far an do dhòirteadh fuil;
Far a bheil Caesar àraid adhlaicht' far na thuit;
'S am measg flùir a' ghàraidh, iadsan as àille dreach,
Gu 'n thuit iad sìos nan àit' á ciabhan tlàth nan cleachd.

A ghaoil, lìon thusa chuach a sguabas as ar beachd,
Olc an là a th' ann, is eagal roimh an là tha teachd,
Am màireach! A! am màireach, faodaidh mi bhi 'n déigh
Nan seachd mìle bliadhna leis na thriall an dé.

Nach robh cuid dhiubhsan a bu ghaolaiche 's a b' fheàrr
Am fìon-lios an ama so 'n rogha 's tagha bàrr ?
Seadh, cuid dhiubh dh' òl an cuachan cuairt no dhà roimh-
làimh,
Is aon air aon, gu sàmhach, shnàg iad thun an tàimh.

Na daoine glic a sgrùd dhuinn a' chùis g' a ceann,
Dìomhaireachd na cruinne so, 's cor na thuinich ann,
Nis mar fhàidhean bréige dh' aithris sgeul gun tùr ;
Am beòil labhrach, lochdach tha stopte leis an ùir.

Mi-fein anns an latha sin, thathaich mi gu tric
Air luchd-teagaisg aidmheilean, amaideach is glic ;
'S ged bha móran cònnspaid is còmhraidh bhos is shìos,
Troimh 'n cheart gheata dh' inntir mi, thill air m' ais a rìs.

Sgriobh am meur gu stuama, 's air aghaidh ghluais gu bras ;
'S cha dean naomh no aingidh a mhealladh eang air ais ;
A dhubhadh as aon sgrìob dheth gur dìomhain an guth,
'S cha nigh a mach do dheòir e ged dhoirt' iad 'nan sruth.

Nuair théid sinne chàradh air cùl an sgàil bhrait fhuair—
O ! na linn do-àireamh a bhios an saoghal buan—
Có'n sin aig am bi cuimhn' oirnn, no bheir suim d'ar rann,
Na 's mò na 'n cuan sloisreach do 'n chloich a thilgear ann?

Cha'n 'eil ann ach sgàth-bhuth air aghaidh 'n fhàsaich luim,
'S an leig a sgìos an t-Ard-righ air slighe Blàr-fo-Fhuinn ;
Thig Ferràsh le bhàirlinn a mach o sgàil na h oidhch',
Is buailidh sìos an sgàth-bhuth, 's ni àite do 'n ath aoidh.

Fàidhean 's daoine diadhaidh d' am b' aithne ciall gach nì,
Liobhair dhuinne taisbean, is dh' aisig dhuinn a bhrìgh,
Cha robh 'n sin ach bruadair a bhuair an clos 'san oidhch',
'S a dh' aithris, air dhaibh mosgladh, 's thill gu 'n clos a
choidhch'.

Is aisling Nèamh air àite shàsaicheas gach miann ;
Is Ifrionn sealladh sgànraidh air anam an sàr-phian;
'S faileis sid air sgàile na duibhr' o 'n d' thàinig sinn ;
Is thun an till gun dàil sinn 's ar latha geàrr dol dhinn.

---

## BRUADAR AN T-SAIGHDEIR.

"*The Soldier's Dream.*"—Campbell.

Sheinn dùdaich an fhois-ghairm aig dorchadh nan tràth,
'S an speur le a freiceadain reul mar as gnàth;
Le sgìos laidh na mìltean a sios an droch chàs,
An claoidhte gu cadal, 's an leòinte gu bàs.

Am shuain air mo sheideig air leitir glé gharbh,
Taobh 'n teine bha gleidheadh na feithid o 'n mharbh;
O mheadhon na h-oidhche gu soillseachadh là,
Tri uairean gu 'n bhruadair mi bruadar an àigh.

Ar leam gu 'n do thàr mi troimh fhàsaichean balbh,
Glé fhada bho 'n àraich 's gach blàr-uidheam gharbh;
Fo speuran a b' àille 's gun mhàirneal am cheum,
Gu dachaidh mo chàirdean chuir fàilt' orm am fheum.

Ruith mi is leum mi thun réidhlean nam blàth,
'S an tric bha mi éibhinn an céitean mo là;
Mo ghabhair a' meigeadaich freagairt a chéil',
Is b' eòl dhomh am buanaich' 's an duan bha 'na bheul.

Is gheall mi do m' chàirdean, 's sinn àbhach mu 'n fhìon,
Mo dhachaidh nach fhàgainn air àilgheas an rìgh;
Mo bhean is mo phàisdean 'g am thàladh a' strì;
Ghuil ise is ghàir i, an lànachd a crì.

"Fuirich, O, fuirich! Fan le d' mhuirichinn ghràidh,"
'S bha 'n t-ànrach glé ullamh gu fuireach 's gu tàmh ;
Ach thill rium mo thruaighe le luath theachd an là,
'S an tlàth ghuth am bhruadar theich uam mar an sgàth.

---

## DE 'N H-UILE TAOBH G' AN SEID A GHAOTH.

*"O' a' the airts the wind can blaw."*

De 'n h-uile taobh g' an séid a' ghaoth,
'S ro chaomh leam i bho 'n tuath ;
Oir 's ann an sin tha ise tàmh,
An té d' an d' thug mi luaidh ;
Ged 's iomadh cnoc is glac is coill,
Tha eadaruinn 's an uair,
Mo smuain a ghnàth, a dh' oidhch 's a là,
Air Sine dhonn nam buadh.

Ar leam gu faic mi i 's na flùir,
Fo dhrùchd air mhaduinn Chéit ;
Ar leam gu 'n cluinn mi i 's na h eòin,
Ri ceòl air bhàrr nan geug ;
O, cha 'n 'eil sóbhrach am bun tuim,
No neòinein cruinn am bruaich,
No eun a sheinneas ceòl 's a' choill,
Nach cuimhnich dhomh mo luaidh.

## MO SHEANA CHRUIT-CHIUIL.

"*Gae bring my guid auld harp ance mair.*"

Fàir a nall mo sheana chruit-chiùil,
Fàir thugam i gun dàil;
Oir feumaidh mi dàn eile sheinn,
Mu 'n triall gu tur mo chàil;
'S mo làmh dhuibh, 'nuair a sheinneas mi,
'S e 'm fonn a dh' éireas leinn:
'S i tìr nam beann is tìr nan gleann,
An tìr as anns' fo 'n ghréin;
O, dh' òlainn cuach do thìr nan cruach,
Le caithream uallach cléith.

Tha 'm fraoch 'ga luasgadh air a' bheinn,
'S 'nan leum thar bhàrr nan eas
Tha 'h-uillt a' seinn air saorsa 'n fhuinn,
Troimh 'n taom an steud-shruth bras;
'S i 'n tìr mu 'n iadh an lear, mo sheòid,
An tìr d' am mò mo spéis:
'S i tìr nam beann is tìr nan gleann,
An tìr as annsa leinn;
O, dh' òlainn cuach do thìr nan cruach,
Le caithream uallach cléith.

Tha 'n cluaran dosrach air an fhaich',
'S an d' tharruing Wallace lann,

'S an d' thug e fuil a nàmh mu shliabh,
  A dhath a liath-bhrait ann ;
A' sealltainn dha 's an iar, mo sheòid,
  Air òran thog e 'n t-séisd :
'S i tìr nam beann is tìr nan gleann,
  An tìr as annsa leinn ;
O, dh' òlainn cuach do thìr nan cruach,
  Le caithream uallach cléith.

Glan speuran àillidh dhùthcha céin,
  Tha sgaoilt' os cionn an tràill ;
Thoir dhòmhsa tìr a' cheò 's na saors',
  'S an aobhach guth nam bàrd ;
An tìr a dh' éisd ri Oisein binn
  A' seinn air suinn na Féinn' :
'S i tìr nam beann is tìr nan gleann,
  An tìr as annsa leinn ;
O, dh' òlainn cuach do thìr nan cruach,
  Le caithream uallach cléith.

---

## THA MO GHAOL-SA MAR AN ROS.

"*My love is like a red red rose.*"

O, tha mo ghaol-sa mar an ròs,
'S an òg-mhios fo ùr bhlàth ;
O, tha mo ghaol-sa mar an ceòl
Is bòidhche fonn air chlàr ;
Cho maiseach thu, mo chailin chiùin,
'S cho trom mo ghaol 's cho buan,
'S nach tréig gu bràth mi fein mo ghràdh,
Ach gus an tràigh an cuan.

Ach gus an tràigh an cuan, a ghaoil,
'S an teid 'nan caoran dearg
Gach creag is sliabh mu 'n iadh a' ghrian,
Do ghaol am chliabh cha searg ;
Ach soraidh slàn le 'm chailin mhàld',
Ceud soraidh slàn 's an uair,
Ach thig mi rìs ged robh an t-slìgh'
Deich mile mhìltean buan.

# ORAIDEAN IS SGEULACHDAN.

## AN CAT.

Theirinn ri caraid no bana-charaid 's am bith a thig trasd air an duilleig so gun mhor-shuim a ghabhail dhi, nach 'eil dad innte 's fhiach a leughadh. Cha 'n 'eil mi, mar gu 'm b' eadh, ach 'g am thoileachadh fhein, 's an uair a tha duine 'g a thoileachadh fein faodaidh e bhi cinnteach nach 'eil e toileachadh muinntir eile. Cha 'n e gu bheil e soirbh muinntir eile thoileachadh, eadhoin 'nuair a dh' fheuchas duine ri sin a dheanamh. Tha 'n cat 's mi-fhein an déigh cur a mach air a chéile, dìreach mu 'n cheart phuinc so. Dh' fheuch mi r'a thoileachadh, ach an àit e bhi toilichte 's ann tha diomb na dunach air. Thug e greis 'na shuidhe aig an teine a' glanadh aodainn 's a' cìreadh a chinn, 'nuair a thug e fainear nach robh 'n teine cho aoibheil 's a bu mhaith leis. Sheall e mu 'n cuairt air son àite bu sheasgaire, 's cha 'n fhac e àite, ar leis, a b' fhearr na uchd fhir-an-tighe. Leum e 'n àird, 's rinn e e-fhein cho socrach 's ged bhiodh e pàigheadh air son a leapa. G'a thoileachadh, shuidh mi fodha ann an sin gus an robh an cadal-deilgneach a' tigh'n am luirgnean.

Thuirt mi ris, mu dheireadh, gu 'm b' fhearr dha dol gu làr, ach thuit gu robh esan de dh' atharrach beachd, 's a sios cha rachadh e. Dh' fheuch mi ri iompaidh a chur air le mìn chomhairle, ach thug e cluas bhodhar dhomh. Cha 'n 'eil mise cho faighidneach 's a bha 'n duine còir sin a bha aon uair ann an tir Uis, 's bho nach 'eil, ghabh mi lasan ris a' chat. Rug mi air bhad-mullaich cinn air, 's theann mi r'a chur sios leis an laimh làidir; ach cha robh sin domhsa mar mo chuid fhein. Chuir esan a dhubhain an sàs gu greimeil ann am thriubhas, 's chuir e roimhe nach geilleadh e oirleach. Gu mi-fhortanach, bha 'spuirean cho geur 's gu 'n deach iad, cha 'n ann a mhain troimh 'n chlò, ach troimh 'n chraicionn a bha foidhe. Leum mis' air mo bhonn a' glaodhach, Mort! Leum esan thun an urlair, ach mu 'n d' fhag e mo shealladh thug e suil orm thar a ghualainn—suil anns an robh tuillidh spìd r'a leughadh na theid agams' air a sgriobhadh. Tha so a' deanamh soilleir dhuibh cho doirbh 's a tha muinntir eile thoileachadh, air cho maith 's gu feuch sibh ris.

Tha seòrsa de thlachd agam fhein air a bhi beachdachadh air gnaths nan creutairean a thachras a bhi 'm choimhearsnachd, agus a bhi toirt fainear mar a tha 'n tuigse nadurra chaidh a bhuileachadh orra 'ga nochdadh fhein annta. Leughaidh mi inntinn a' choin, mar gu 'm biodh run dìomhair a chridhe sgriobht' air clar aodainn. Cha 'n 'eil an cat, uile gu léir, cho fosgailteach, ach 'nuair gheibh sibh iuchair na h-inntinn aige, 's a thuigeas sibh gur i 's riaghailt beatha dha fìor dheagh churam a ghabhail mu phearsa phriseil fhein, 's gur e so an t-aon lùdagan air a bheil a ghiùlan gu

h-iomlan a' tionndadh; tha 'n còrr soilleir gu leòir. Tha 'n cat, mar so, na 's glice air a shon fhein na tha 'n cù. Tha'n cù daonnan deas a chur a ghliocais fhein gu seirbhis an duine, ach tha fhios aig a' chat nach 'eil an sin da ach an fhaoineas. Tha 'n cat ag amharc air an duine mar chreutair a chaidh ullachadh a dh' aona ghnothach a chum freasdal dhasan 's d'a uireasbhuidh.

Tha 'n duine, 'n a fhein-spéis, a' gabhail g'a ionnsaidh fhein gu bheil a thuigse-san cho àrd os cionn tuigse nan creutairean diblidh leis a bheil e air a chuartachadh, 's a tha na neamhan os cionn na talmhainn; ach ma sheallas sinn a stigh na 's dluithe 's a' ghnothach, chi sinn—co-dhiù, cho fhad 's as léir dhomhs' e—nach 'eil eadar-dhealachadh sam bith eatorra an gnè, ach a mhain anns an tomhas 's a bheil an tuigse sin air a buileachadh. Cha 'n e sin a mhain, ach tha co-chordadh nach beag eadar giùlan an duine gu nadurra, agus giùlan nan ainmhidhean as dluithe dha an inbhe. Ma shamhlaicheas mi beusan an duine ri beusan a' chait air a bheil mi 'g iomradh, cha 'n 'eil mi faicinn gu bheil aobhar mor sam bith aig an duin' air uaill a dheanamh. Ma theirear nach 'eil an cat cho onarach 's a dh'fhaodadh e bhith; co as urrainn a ràdh gu bheil an duine? Ma theirear gu bheil an cat 'na chreutair ro fheineil; nach cuala sinn iomradh air daoine nach robh, uile gu léir, saor o'n fhàilinn cheudna? Ma thàtar a' cur as leth a' chait gu bheil e mì-thaingeil; mo chreach! nach 'eil aon no dhà de m' luchd-eolais fhein, nach 'eil ro-chomharraicht' air son an taingealachd?

Faodaidh mi eisimpleir bheag no dhà thoirt seachad air beusan a' chait ma tha e ceadaichte dhuinn beusan a ràdh

ri nithean nach 'eil idir beusach ; co-dhiù, biodh na beusan maith no dona, cha 'n 'eil an cat gun toinnisg.

An cat so againne, d'an ainm "Tómas," tha e ro dhéidheil air iasg. Latha o chionn ghoirid, chaidh e fhein 's mise fhagail leinn fhein a ghleidheadh an tighe. 'Nuair thainig àm gu lòn a dheanamh deas, chuir mi de dh' iasg ann an coire air an teine na dh' fhoghnadh dhuinn le chéile. Chaidh mi 'n sin an àird an staidhir air son leabhair a bha dhìth orm. 'Nuair a fhuair mi 'n leabhar, thug mi suil ann, 's a reir coltais, leig mi 'n t-iasg air dhearmad; ach ma leig mise, cha do leig Tómas. Air ball, thòisich e air nuallanaich aig bonn na staidhreach, 's air dhomh dol le leathad, stiuir e 'n rathad thun na teine, far an robh 'n coire nis a' goileadh 's a' cur thairis. Bha so a' nochdadh tomhas nach bu bheag de thuigse; ach fhaic sibh, bha fhios aige gu robh a chuibhrionn fhein 's a' choire, 's bha eagal air gu rachadh e 'n dolaidh, mar a chaidh "càl nam Bodach Gallda." Na 'm bu phoit bhuntata bh' air an teine, cha chuireadh e iomagain sam bith air Tómas ged a chitheadh e i dol a mach troimh 'n luidheir.

Dhearbh mi cuimhne Thómais uair no dhà, 's feumaidh mi ràdh gu bheil i glé mhaith 'nuair as fhiach an ni cuimhne ghleidheadh air. Tha e 'n a dheagh shealgair, 's mar sin cha'n'eil radain no luchaidh a' cur a bheag de dhragh oirnn; ach dh' fhag sin an fhiadhach car gann 'na chriochan dligheach fhein, 's b' éigin da seilg fhaotainn air fonn eile. Thòisich e air sealg nan eun beaga bha tighinn a neadachadh 's a sholar lòin mu thaobh-cùil an tighe. Cha robh so taitneach leamsa, ach dh' fheith mi gus an d' fhuair mi fianuis

'na aghaidh. Latha de na laithean, thainig e steach 's eun 'na bheul, 's e 'g a leigeil fhaicinn do gach neach a bha mu 'n cuairt. 'Nuair a thainig e far an robh mise rug mi air, 's dh' innis mi dha nach robh mi idir buidheach dheth ; nach b' i sin an seorsa sithinn a bha dhìth ormsa ; 's a bharrachd air sin, gu robh Achd Pàrlamaid an aghaidh a bhi marbhadh eun as eugmhais cead laghail air a shon ; 's na faicinn-sa a leithid so de sheilg a rithist, gu 'n cuirinn maoir is madaidh a' bhaile 'na dhéigh. "Fhaic thu," arsa mise, 's mi crathadh mo chorraig r'a shroin, "b' fhearr leamsa eisdeachd ri ceilear an eoin bhig sin fad choig mionaidean, na ged bhiodh tusa 's do chompanaich a' seinn domh fad choig ràidhean." Tha amharus agam nach do leig Tómas dheth, uile gu léir, a bhi sealg nan eun, ach thuig e, maith gu leòir, nach robh cliu aige ri fhaotainn air a shon, 's leig e dheth a bhi toirt dachaidh na cairbh.

Còrr is bliadhna 'n déigh dhomh 'n t-achmhasan sin a thoirt do Thómas mu shealg nan eun, thachair dhomh bhi 'm sheasamh aig an dorus-chùil, 's a' sealltainn mu 'n cuairt, 'nuair thug mi fainear eun beag boidheach a' piocadh crioman arain a chaidh a thilgeadh a mach. Goirid uaithe chunnaic mi gluasad faoin am measg na luibheannaich. Ciod a bha 'n so ach Tómas 's e snàg troimh 'n fheur ag ealadh air an eun ; a shuilean mar chaora teine 'na cheann, 's mort dearg 'na chridhe? Bha 'n t-eun bochd cho trang a' dinneadh a sgrobain 's nach robh smaointeachadh aige air bàs obann, 's bha 'n cat cho dian air a' ghnothach fhuilteach a bha 'n a bheachd 's nach robh suil aige air son ni sam bith eile. Mar sin, cha d' thug aon dhiubh 'n aire gu robh mise gabhail iolla

riu. 'Nuair a shaoil mi gu robh an cat ullamh gu buille-mhuineil a thoirt seachad, rinn mi casd, 's chunnaic e mi. Ann am prioba nan sul, bha e 'g amharc an àird an adhair, mar gu 'm buaileadh grad iomagain e mu chor na sìde, agus fiamh cho neo-chiontach air a mhalaidh 's ged nach do thuinich droch smuain riamh 'n a coimhearsnachd. 'S a dhearbhadh dhomh gur ann mar sin a bha, thòisich e air cur char dheth 's an fheur, 's air mire r'a earball. O, an t-uan neo-choireach! Co a chuireadh olc as a leth? Esan a' dol a thoirt droch ionnsaidh air an eun bhochd! Ud! Ud! Cha do smaointich e riamh air a leithid Cha robh e ach a dol a chur clisgeadh air; direach, a dh' fhaicinn mar a leumadh e. Tha mi 'g ràdh ribh gu'n robh an gnothach uile gu léir cho coltach ri rud a dheanainn fhein 's gu'n do chuir e eagal orm.

Tha nighean duinn a chomhnaidh air an duthaich. Chuir i uair crioman ime g'ar n-ionnsaidh, ag innseadh aig a' cheart àm gur i fhein a rinn e. Cha robh thar luach tastain ann, ach rinn a mathair uidhir othail mu dheighinn 's ged a bu mheall òir a bhiodh ann. Mhol sinn an t-ìm, 's ghuidh sinn beannachd air an laimh a chuir thugainn e, 's chaidh a chur seachad. An ath uair a chaidh tarruing a thoirt air an ìm, chunnaic mi gu'n robh gòmag bheag air a toirt as, 's air sealltainn na bu dluithe, thuig mi gur i 'n luch a bha feuchainn a fiacail air. Bha'n cat air an urlar, 's e 'g a shuathadh fhein ri m' luirgnean, 'g am dheanamh mothachail gu robh esan a lathair, 's gu robh e deas air son a chuibhrinn fhein de dh' aon dad a bha dol. Thog mi air a' bhord e 's nochd mi dha dìol an ime, 's thug mi dha, aig a' cheart àm, mo shaor bharail air teasteas cait a' bhaile;

nach b' airidh iad air an tearmunn a bha iad a' faotainn; gu'm bu mhò an cron na'm maith, 's nach b' fhiach iad a bhi 'g an cumail am biadh 's an deoch; agus gu robh amharus nach bu bheag agam nach b' fhearr esan na aon diubhsan. Thug mi fainear gu'n d' amhairc e glé gheur air an aileachd a dh' fhag fiacail na lucha 's an ìm, ach cha robh tuillidh air aig an àm An la-r-na-mhàireach, mu bhristeadh na fàire, chaidh mo dhusgadh as mo chadal le ulartaich oillteil aig dorus an t-seomair. Leum mi as mo leabaidh 's mi cinnteach gu robh na meirlich air bristeadh a steach, no gu robh an tigh r'a theinidh. Dh' fhosgail mi le cabhaig an dorus, ach cha robh r'a fhaicinn an sin ach an cat. Bha esan 'na sheasamh fa m' chomhair 's a cheann cho àrd ri ceann saighdeir. Sheas mi tiota beag 's gun mi tuigsinn aobhar an fhuathais a chuireadh orm; ach cha robh mi fada mar sin 'nuair a thuig Tómas nach robh mi gabhail a steach suidheachadh a' ghnothaich. An dara cuid gu robh mi fhathast am leth chadal, no, anns an odhar dhorcha, nach robh mi léirsinn na lucha bh' aige-san 'na bheul. A dheanamh a' ghnothaich cinnteach thilg e 'n luch 's an adhar, 's cheap e i 's an tigh'n a nuas; thilg e 'n sin mu'm chasan i 's leum e air mo ladhran, 's dhamhais e mu chorp na lucha gus an robh e dearbh-chinnteach gu robh mise mothachail air an treuntas a rinn e. Thuig mise mar bha chùis. Chaidh mo dhusgadh á m' shuain chadail, aig àm cho mì-chneasda, a shealltainn air corp lucha, 's a dh' fhaotainn dearbhaidh air cho neo-airidh 's a bha cait a' bhaile—gu sonraichte aon diubh—air an tuaileas a bha mise cur a mach orra. Ciod a b' urrainn domhsa dheanamh ach aithreachas a ghabhail, 's mo cheann a

chromadh le tamailt, 's aideachadh do Thómas gu'm bu dheagh sheirbhiseach e.

Theagamh gu'n abair cuideigin, gu nochdadh Tómas tuillidh gliocais le a lòn maidne dheanamh de'n luch 's gun diog a ràdh mu déighinn. Tha moran dhaoine tha tuiteam 's a' cheart mhearachd sin. Tha iad a' smaointeachadh gur leòir dhaibh an gnothach a chaidh earbsa riu a dheanamh gu dichiollach, onarach, 's gu 'n toir an saoghal creideas dhaibh air a shon. Cha 'n 'eil an so dhaibh ach an amaideachd. Ciod as moth' air an t-saoghal iad fhein 's an gnothaichean suarach? Ma's àill leo creideas fhaotainn air son an gnìomharra, feumaidh iad an trompaidean fein a shéideadh na 's cruaidhe na sin, 's a chur an céill anns gach ionad-féille gur iadsan, gun teagamh, an sluagh, agus maille riusan gu 'm bàsaich gliocas. Na creidibh gur feala-dhà tha 'n so, 's ann a th' ann smior na fìrinn. "Is mise bha 'n sin 's a chunnaic" daoine nach b' fhiach a bheag no mhor ann an greim duineil sam bith a' tighinn gu àitean àrda air neart a bhi ghnàth, a dh' oidhche 's a latha, moch is anmoch, a' trompaideachadh an tapadh fhein, agus sin, iomadh uair, ann an gnothaichean cho suarach 's gu 'm bu nàr leam iomradh dheanamh orra. Fhir leis am b' aill faotainn air t' aghairt 's an t-saoghal so, tilg naire thun nam feannag; cruadhaich do bhathais, 's na leig an cothrom as lugha seachad ort gun do ghuth a thogail 's do chliu fhein a sheinn. Na cuireadh e miapadh sam bith ort nach 'eil do ghniomh ach suarach; dean uidhir fuaim m'a dhéighinn 's ged a b'e cuilean na crith-thalmhainn a bhiodh ann. Séid do thrompaid 's cuir an ceill do 'n t-saoghal mhor m'an iadh

a' ghrian, gur tu fhein is mor-ionmhuinneach ann, 's do choimpire nach 'eil r'a fhaotainn. 'N ad aonar rinn thu euchdan aibheiseach. Le d' ghairdean neartmhor fhein mharbh thu—luch !

Cha 'n ann idir amaideach a tha Tómas againne.

---

## AN CU.

"Ged tha mi gun chrodh, gun aighean," cha 'n 'eil mi gun chù. Bho chionn beagan bhliadhnachan, chuir caraid dhomh cu-chaorach am ionnsaidh. Cha robh feum fo 'n ghréin agams' air cù, ach ghléidh mi 'm fear so; gun fhios nach fhaodadh am Freasdal fhaicinn iomchuidh grunnan chaorach a chur am rathad, bho 'n a bha nis an cù deas agam air an son. Ach tha mise fathast

"Gun chrodh-laoigh, gun chaoraich gheala,"

's tha mar sin an cù bochd as eugmhais na gnè oibre sin a tha nadurra dha. Tha e, gu dearbh, toileach gu leòir gu obair a dheanamh na 'm biodh a' chungaidh aige. Ach gu mi-fhortanach an obair a ni e air uairean, b'fhearr i bhi gun deanamh.

Tha dhà no tri chearcan aig bana-choimhearsnach dhuinn, 's ged tha iad glé mhiadhail aice fein, gu dearbh, cha 'n fhaod mi ràdh gu bheil moran ciataich agamsa de na ceart chreutairean. Rug té dhiu ubh an la-roimhe, 's gu dearbh cha do chum i sin an uaigneas oirnn. Mach o nach do bhodhair i sinn le a goganaich. Ged a b' ubh òir a bhiodh ann, cha b'urrainn di tuillidh a ràdh mu dhéighinn. Dh'fhàs mi, mu dheireadh, cho searbh d' a gogail, 's gu 'n do leig mi facal cabhagach troimh m' fhiaclan an lathair *Yarrow* ('s e sin ainm a' choin), 's mar gu 'n leigteadh saighead á bogha, bha e mach air an dorus-chùil, agus mu 'n d'amais mis' air mo chorragan a chur am bheul, a dheanamh na fead-ghlaice sin

a dh' ionnsaich mo sheanair dhomh, bha amhach na circe sgarte bho a colluinn. Chuir sin stad air a goganaich ; ach ma chuir, bha amhach eil' ann nach robh cho soirbh a cur 'na tosd. B' i sin amhach na ban-Eirionnaich d'am buineadh a' chearc. Thainig i, 's fada-cruaidh air a bathais, 's a teanga cho geur ris an ealtuinn. Theich mi fein as an rathad 'nuair a chunnaic mi tighinn i, 's dh'fhag mi bean-an-tighe a réiteach a' ghnothaich mar a b'fhearr a dh'fhaodadh i. Tha mo bheurla-sa maith gu leòir a stuigeadh nan con, 's a dheanamh gnothaichean beaga timchioll an tighe; ach nuair thig e gu trod 's gu h-iorguill, cha 'n 'eil feum sam bith oirre. Bheireadh e gàir' air seann each a bhi 'g eisdeachd ris na mnathan; ach, mo chreach! cha b'aobhar ghàire na bha bhan-Eirionnach a' cur an eiric na circe. Sin agaibh eisimpleir bheag de'n ni a tha mi ciallachadh leis an obair a b'fhearr a bhi gun deanamh.

Bho chionn beagan ùine, chuir duin' uasal ann an Glascho fios thugam Oran-gaoil a dheanamh, 's a chur thuige gun dàil. Bha toil mhor agam comain a chur air an duin'-uasal, ach bha cho fhad' o'n a bha mis' ann an gaol 's nach robh cuimhn' agam air a bheag mu dhéighinn. Bha e cheart cho soirbh dhomh rannan a dheanamh air an triogh, no air a' ghriobhaich, no tura'inn sam bith eile thachair dhomh ghabhail ann an laithean m' oige. Coma co-dhiù, thug mi oidheirp bhearraideach air beagan fhacal a chur r'a chéile. Thagh mi 'n t-ainm a bu fhreagarraiche leam á measg mo sheann leannan, 's b' e sin Iseabal. Bha cuimhne glé mhaith agam air Iseabal bhochd. Bha 'cridhe cho glan ri bonn òir, agus a ceann cho ruadh ris an t-sionnach. Chuir mi sios

"Gruagach òg a' chuailein òr-bhuidh," 's shaoil mi gu 'n deanadh sin feum maith gu leòir air son ceann peallach ruadh; ach mu 'n chridhe, ged a bha làn-fhios agam gu'm b'e moran a bu luachmhoire na'n ceann, cha robh diog agam ri ràdh. Bha sin dhomhsa, mar an t-ionad ro naomh, nach robh còir agam air innteart. Chuir so smaoin no dhà am cheann, ach cha robh iad idir de 'n t-seorsa gheibhear ann an Oran-gaoil. Fhreagradh iad na b' fhearr am Marbh-rann. Cha deanadh so feum. Spion mi mo cheann, 's bhreab mi mo chasan, 's thug mi roid no dhà trasd an urlair 's mi cur dhiom mu Iseabal. Ach cha bu mhor a b' fheaird mi sin. Cha robh a' Cheolraidh fabharrach, 's cha robh an gnothach a' cordadh rium. Cha mhotha na sin a bha e cordadh ri *Yarrow*. Bha esan a' cumail suil nuagach orm, 's gun e idir a' tuigsinn ciod am buaireas a thainig orm, no ciod a bu chiall do 'n bhaothaireachd so mu dhéighinn Iseabail 's a cuailein òr-bhuidh; smaointich e gu robh an t-àm stad a chur air. Thug mis' aig a' cheart àm lamh air mo chota thilgeadh dhiom; ach ma thug, cha robh sin dhomhsa mar mo chuid fein. Leum an creutair coirbte sin air a bhonn agus colg air a chuireadh eagal air duine sam bith ach duin' aig am biodh cuibhrionn dhubailte de spiorad na bardachd. Ach a leithid sin a dhuine, 's e as a léinidh, a' deanamh orain d'a sheann leannan; cha robh e tearuinte do bheathach no do dhuine grabadh a chur air. Leis a sin thug mi pailleart 's a' chluais do 'n chù, 's dh' orduich mi mach as an tigh e. Thug e grad leum thun an doruis, ach air an rathad thachair an cat air. A nis bha 'n cat cho neo-choireach ris an naoidhean air a chìch mu dhéighinn Iseabail;

ach cha bhacadh sin do 'n chù thilgte sin, ionnsaidh fhuilteach a thoirt air, a loireadh is abladh direach mar gu 'm b'e a bu mhathair-aobhair do 'n iorguill. Dh'amais e air an dorus mu dheireadh, 's theich e mach, le sian ghoirt 'na bheul, ceart mar gu 'm b' esan a fhuair an leadairt a thug e fein seachad, 's dh'fhag e mise 'g eiridinn a' chait.

Thuig mi nach robh feum dhomh a bhi breabadh an aghaidh nan dealg aig an àm. Chaidh an gnothach tur am aghaidh.

Shuidh mi aig an teine, 's chuir mi eibhleag 's a' phiob. Mo mhile beannachd leis an fhear a fhuair a mach luibh an tombaca, cha bhithinn sa beò as a h-eugmhais. Thug mi greis a' deoghal na cutaig, 's a' smaointeachadh air ni no dhà a thachair bho 'n a bha Iseabal 's mi-fhein a' leannanachd. "Cha 'n 'eil anns an duine," arsa mise rium fein, "ach an taisdealach truagh. Air a thilgeil lomnochd air cladach fuar an t-saoghail, gun a chead fein iarraidh no ghabhail. Cha luaithe dh' fhosglas e shuilean 's a sheallas e mu 'n cuairt na thuigeas e nach aite-comhnuidh seasmhach a tha 'n so ; gur éigin dha cur uime 's a thurus a gabhail ; a churach bheag a chur air sàile, a siuil a sgaoileadh, 's an saoghal mor a thoirt m'a cheann. A' fagail a chalaidh dha, bheir e suil na dhéigh, 's chi e na lamhan geala bha gu so mu thimchioll 'ga chumail as gach sgiorradh, togte ris na neamhan as a leth. Tha fhios aige gu bheil na deoir a' dalladh nan suilean caomha sin a tha strì ri sealladh a chumail air. Ach cha 'n fhaodar fuireachd, tha siuil na h-iubhraich làn, an sruth fo a druim, is dochas làidir air an stiuir. Tha thriall air slighe na beatha, 's cha chomasach dha pilleadh air ais. Fathast ré tamuill

bhig, biodh faighidinn aig na càirdean gaoil a dh' fhag e 'na dhéigh, 's an sin cluinnidh iad mu na nithe mora tha esan a' deanamh 's an t-saoghal. Is ann air aghaidh tha chùrsa, air aghaidh an stoirm 's am fèath, an turadh 's an uisge, am fuachd 's an teas. An uine ghearr, ar leis gu bheil an saoghal na 's farsuinne na shaoil e; 's gu bheil fàsach leathann eadar e 's 'Fearann a' Gheallaidh.' Tha 'n t-saothair 's an t-allaban, am pathadh 's an t-acras, deuchainneach. Ach misneach mhaith! Thig thu gu d' sheilbh mu dheireadh. Mu dheireadh, an déigh nan da fhichead bliadhna 's an fhàsach, tha 'm fearann sin a tha sruthadh le bainne 's le mil 's an t-sealladh. Ach ma tha, tha e nis soilleir gur fearann e air a bheil droch chliu. Fearann a tha 'g itheadh suas a luchd-aiteachaidh. Tha, os barr, famhairean 'san tir—Mic Anaic—daoine borba, nach leig clod de 'n fhearann uapa gun chogadh air a shon. Cog, ma tà. Ma 's fhiach am fearann a shealbhachadh, is fhiach e cogadh air a shon. Is obair chlaoidhteach an cogadh. Treigidh a chàil an curaidh as treine. Fàsaidh an cridhe 's laidire fann. Caillidh an gairdean as treise a neart. Tha mhor chuid de 'n latha air dol seachad, 's tha 'n oidhche teachd anns nach urrainnear cogadh a dheanamh. Air feasgar an latha, theid an t-iarrtas diblidh so suas. "Ceadaich dhomh, guidheam ort, àite beag a shealltainn a mach, anns am faod mi laidhe sios agus bàs fhaotainn." Caidil an sìth. Thainig thu, mu dheireadh, gu d' sheilbh—fad agus leud do dhroma de 'n fhearann sin a chaidh a ghealltainn duit, 's a choisinn thu cho daor. Diomhanas nan diomhanas! Is diomhanas na h-uile nithe."

Bha mi tighinn gu ceann mo theadhrach leis na smaointean

cianail so 'nuair chuala mi guth bronach mu thaobh-cùil an tighe. Dh' eisd mi. Dh' eirich e rithist, tuireadh cho tiamhaidh ris an tuireadh sin a rinn am fear nach maireann, Ieremiah. Chaidh mi thun an doruis a shealltainn co bha 'na leithid a thrioblaid. Co bh' ann ach *Yarrow*, 's e 'na shuidhe air èarr, a shron 's an adhar, a bheul fosgailte, 's a shuilean dùinte, a dhà spàig togte ris na Neamhan os a chionn, 's e, reir coltais, a' tagradh a chùis anns a' chearn sin, 'na dhòigh fein. Ghairm mi air, ach as a sin cha tigeadh e. B'eigin domh dol 's a thogail leam ann am achlais. Shuidh mi leis aig an teine 'ga bhanaltrachd, 's a feuchainn ri comhfhurtachd a thoirt da. Ach cha b'aill leis comhfhurtachd fhaotainn. Bha chridhe briste, a chluas brùite, is osann a chleibh cho trom 's gu lìonadh i siuil na h-Iubhraich Bhallaich. Cha robh iocshlaint an Gilead a fhreagradh d'a chor, 's cha robh arach air. Direach 'nuair shaoil mi gu 'n robh e 's na h-ospagan deireannach, chuir mi cagar 'na chluais—an rachadh e ghabhail sràid ? Cha robh am facal ach gann as mo bheul, 'nuair bha e leumraich air an urlar mar gu 'm biodh e damhsadh Gille Calum. Thog sinn oirnn gu té de phàircean a bhaile, *Yarrow* le earball thar a ghualainn a' seoladh an rathaid. Tha bruthach corrach air leth-taobh na pàirce so, 's cha 'n urrainn do *Yarrow* amharc air gun réis a ghabhail 'na aodann, air fhad 's air fhiaradh, a cheart cho luath ris a' ghaoith. Thug e cuireadh dhomh, mar as gnath leis a dheanamh, réis a ghabhail leis. An saoil sibh nach robh mi cho faoin 's gu'n d'aontaich mi? Bha toil agam an sgailleag sin a thug mi dha 's a' chluais a chur as a chuimhne. Ghrad leum sinn air falbh, taobh ri taobh ; ach

cha deachaidh sinn ach glé ghoirid 'nuair a chuir mise car a'-mhuiltein dhiom leis a' bhruthach. Rol mi, car air char, an dara h-uair a' treabhadh na fiadhrach le m' shroin, 's an uair eil' a' gearradh sgroth as a' ghrunnd le m' shàiltean, gus an do chuir tom conuisg stad orm. Bha bean-uasal a' dol seachad aig an àm, 's chuir e giorag nach bu bheag oirre, m'fhaicinn a' tighinn air a leithid de dhòigh. Thill *Yarrow* cho luath 's a dh'ionndrainn e mi, ach cha robh mise r'a fhaicinn. Mu dheireadh, chunnaic e rud-eigin coltach rium ann an teis-meadhoin tom conuisg agus an dearbh Iseabal a bu mhathair-aobhair do'n trioblaid uile, 'g am shlaodadh as an dris. 'Nuas le bruthach e mar mhaoim-sléibhe! Mort 'na chridhe! Dioghaltas 'na shuil! Agus gamhlas anns gach rioba d'a fhionna! Gu freasdalach, bha leithid de shiubhal air 's gu 'n deach e astar latha sàbaid seachad oirnn mu 'm b'urrainn da stad. Bha mis' air mo chasan mu'n d'fhuair e air ais; 's bu mhaith gu robh. Cha robh an colg a bh' air ris a' mhnaoi-uasail boidheach r'a fhaicinn; 's cha chreideadh e bhuam nach b'i so an dearbh chuspair a chuir an ceol againn feadh na fìdhle. 'Nuair fhuair mise mi fein a thrusadh r'a chéile, 's mo shron a chur direach; thug mi taing do 'n mhnaoi-uasail,—boirionnach anabharrach eireachdail,—air son a' chuideachaidh a rinn i leam. Ghabh *Yarrow* 's mi fein an rathad a rìs, ach an uair so, shiubhail sinn gu mìn, mall. Cha d'thug sinn roid no leum, 's cha chreid mi nach robh a' bhrùid bhochd taingeil m'fhaotainn dhachaidh sàbhailte.

## AN DAOL.

Tha am Maighstir-sgoil againn 'na dhuine cho foghluimte 's nach 'eil e soirbh dhomhsa seanachas a dheanamh ris. Tha mi glé thoigheach air bhi deasbaireachd ris mu ghnothaichean air a bheil mi car eolach, ach 'nuair a thig e gu laimhseachadh nithe cudthromach an lagha, feumaidh mi a bhi fìor fhaicilleach ann am chainnt. Ma thuiteas dhomh facal tuaisdeach a ràdh; bha e cheart cho maith dhomh a bhi 'n cuideachd an leomhainn bheucaich. Thuit dhuinn, bho chionn ghoirid, a bhi'g iomradh, am measg ghnothaichean eile, air an déidh a th'aig moran de'n t-sluagh againn air an uisge-bheatha. Thuirt esan nach robh dream dhaoine air aghaidh an t-saoghail, cho fhad 's a b'fhiosrach e, nach d'fhuair seol air seors'-eigin de dheoch làidir a dheanamh dhaibh fhein. Chuir so iongantas orm, agus bha mhiann orm tuillidh fiosrachaidh fhaotainn m' a dhéighinn; ach gu mi-shealbhach dh'fharraid mi dheth, "Am b'e 'n duine, 'na bheachd-san, am misgear bu mhotha am measg uile chreutairean na talmhainn?" "Am misgear as motha!" ars' esan, 's a dhà shuil a' lasadh suas mar leois theine: "Am misgear a's motha! Cha 'n 'eil misgear idir ann ach e; 's am measg uile chreutairean na talmhainn cha 'n 'eil mi smaointeachadh gu bheil creutair ann cho amaideach ris!" Bha fhios agam nach robh tuillidh fiosrachaidh r'a fhaotainn uaithe aig an àm, 's leig mi leis a' chùis dol seachad, ach cha do leig mi an

ni air dhi-chuimhn'. Cha b'fhada 'na dhéigh sin gus an d'fhuair mi lan-dearbhadh gu robh creutair no dhà, bharr air an duine, nach cuireadh cùl ri dileig dhibhe na'm biodh i goireasach, no dòigh air a faotainn. Air tighinn dachaidh anmoch dhomh, oidhch' àraidh, 's an teaghlach uil' air gabhail mu thamh, shuidh mi greis aig taobh na teine a thoirt toit as a' phiob, an déigh saothair agus allaban an latha chur seachad; ach bha mi cho sgìth, chlaoidhte, 's gur gann a bha dol agam air a' phiob a tharruing. Bha sgios na colainn 'na eallach air an inntinn air chor 's gu robh mi faicinn gach ni troimh iarmailt dhorcha, dhoilleir, gun ghath greine, gun leus gealaich. "Saoghal duaichnidh," arsa mise, "Saoghal gun chuma, gun dealbh, gun bhonn-stéidh, gun chul-taice, gun aon ni seasmhach mu thimchioll; saoghal nach fhiach a shealbhachadh; saoghal nach gabhainn ann an gibht."

Co so a bha sgaineadh a ribheid a' seinn air "Gloir nan speur 's an t-saoghail gu léir?" Gloir na dunach dha! Na 'm biodh e leamsa tigh'n thar an aiseig an nochd, fo speur cho tiugh 's gu bheil caoban dhi agam ann am phòca fathast, tha mi'm barail nach bitheadh a ghuileag cho binn. Gloir nan speur! Uch! 'S éigin gu robh an duine air mhisg an uair a thuirt e leithid! Chuir so am chuimhne gu robh mi ag iomradh air an deoch, 's chuir e 'm chuimhne aig a' cheart àm, gu'm b'àbhaist do bhean-an-tighe deur beag de shùgh an eorna bhi aice air son a chur 'na cùlaig a leigheas an déididh. Gu dé fios nach fhaodadh e tuillidh 's an déideadh a leigheas? Dh' fheuch mi deur beag dheth an ceann uisge-goileach agus deannag shiucair. An saoil sibh nach do mhothaich mi sin a' toirt maothachadh air na

faireachduinnean cruaidh sin a bha glasadh suas a' chridhe mar lic reòdhta. Uidh air n-uidh, thog am brat duaichnidh sin a bha cur sgleò air sùil na h-inntinn, 's an àite bhi faicinn dhaoine "mar chraobhan ag imeachd," bha gach ni 'na chruth 's 'na dhealbh fein, agus blàths is tlus fathast fo dhruim na fardaich, an t-adhar na bu tlaithe; an teine 'g amharc ann am aodann gu h-aoibheil, 's an coire bha r'a thaobh, a' seinn mar choileach-smeòraich. 'S gann gu'n creidinn fein gu 'm b'e so an saoghal a bha mi càineadh cho gamhlasach bho chionn bheagan mhionaidean. An déigh a h-uile car, theagamh nach robh an duine grinn a bha seinn air, "Gloir nan speur 's an t-saoghail gu léir," cho fada cearr. Tha gun teagamh an saoghal gloirmhor, na 'm biodh an t-suil againne leis am bu chomasach dhuinn a' ghloir sin fhaicinn. Bha mi nis mothachail air toileachas inntinn agus comfhurtachd cuirp nach robh agam roimhe. Le 'm phiob ann am phluic, 's mi mar gu'm b'eadh a' gabhail sgrog is balgam; no, co-dhiù, a' toirt toit as a' phiob, agus srùbag as a' chopan, 's aig a' cheart àm a' smaointeachadh smaointean farsuinn fial nach do smaointich duine riamh roimhe, bha mi anns a' bheachd nach robh an saoghal cho duaichnidh 's a shaoil mi. Chaidh grabadh a' chur air na smaointean fialaidh so le dà chuileig a bha, gu so, crocht' air ladhran ris an fharadh; 's ged a bha am faradh sin leathann gu leòir air son mhiltean d' an seorsa, b' éigin do 'n dà chreutair thruagh cur a mach air a chéile—cha 'n 'eil fhios c' ar son—ach chaidh iad an sealbhan a chéile, agus air dhaibh an greim a chall air an fharadh, thuit iad le chéil' ann am dheoch. Thog mi as a' ghloin' iad cho faicilleach 's a dh' fhaodainn, 's chuir

mi gu reidh air an urlar iad, ach cha robh sgrid annta. Bha n deoch tuillidh 's laidir air an son. Thuit e mach gu'n do thog mi dluth air lan na spaine de 'n dibh leis na cuileagan 's rinn sin tobar beag fior-uisg' air an urlar. Bha dà no tri de na daolan dubha sin a tha cumanta gu leoir an tighean bhailte-mora, a' ruith mu'n urlar a' solar lòin dhaibh fein. Chunnaic té dhuibh an tobaran so, is stiuir i a cursa direach g'a ionnsuidh. Cha luaithe a thum i a sron ann, na dh' eirich i suas air a corra-beaga, thog i a ceann 'san adhar, mar gu 'm biodh ann cearc ag òl uisge; thug i greis a' blaiseamachd a beoil, 's an sin chaidh i sios air a gluinean; chuir i a ceann gus an dà shuil anns an linne, 's cha do thog i á sin e gus an robh i dall, bodhar, gun chomas car. Thug mi greis a' beachd-smuainteachadh air ana-measarrachd a' chreutair, 'nuair a thuit clò-cadail orm. Anns a' chadal sin bhruadair mi gu'n d' thainig gaoth mhor o'n fhasach 's gu'n do bhuail i air ceithir oisinnibh an tighe, ach gu freasdalach cha do thuit an tigh. An deigh na gaoithe, thainig crith-thalmhainn a chrathadh am biadh as an fhaochaig agus a' bhairneach bharr na sgeire, ach cha d' fhailnich an cabar-droma, agus a reir coltais, bha chlach-steidh fathast air chul a gnothaich. Bha sin ceart gu leoir, ach bha mi fas searbh d'a leithid so a dh' an-uair, 's gun fhios idir an robh crioch air an aimhreit. Theagamh gun robh na sìontan air atharrachadh, 's co b' urrainn a radh nach fhaodadh an dile-ruadh tighinn aon uair eile; no clach mheallainn a sgathadh na h-adhaircean bharr nan damh. Thug mi blaomadh air mo shuilean 's an earalas, ach ciod a chunnaic mi 'na sheasamh laimh rium ach Aingeal! Seadh, Aingeal,

agus e sgeadaicht' anns an leine-bhàin a b' abhaist a bhi 's an Eaglais, 's fhalt air a thoinneadh suas ann am paipeirean. Dh' fheuch mi ri cainnt a chur air, ach mu'n d' fhuair mise greim air na facail chràbhach a bha toil agam a ghnathachadh, fhuair esan greim air facal sgaiteach no dhà, a thug ormsa mo shuilean fhosgladh cho leathann ri beantaig, agus aithne chur air an aingeal so d' an d' thug mi aoidheachd. Co bh' ann ach bean-an-tighe, a'slaodadh a sgiathan 'na deigh mar chearc-ghuir, 's a' glocail mu 'n deuran dhibhe a dh' òl an daol 's mi fein.

Faodaidh mi thoirt fainear 's an àite so, cho beag earbsa 's a ruigear a leas a chur anns gach ni a chithear no chluinnear ann an aisling na h-oidhche. Cha robh anns a' ghaoth mhoir a dh' fhairich mise, 's a shaoil leam a bhi laidir gu leoir a chur tugha nan tighean an claisean nan iomairean, ach oiteag fhaoin a thainig a stigh an uair a chaidh dorus an t-seomair fhosgladh. Cha mhotha bha chrith thalmhainn uile gu léir cho gailbheach 's a shaoil mi, cha robh ann ach crathadh beag a thug bean-an-tighe orm 'g am dhusgadh. Theagamh gu robh an crathadh sin neoini na bu laidire na ruigeadh e leas, ach cha 'n fhaodar sin a radh; co-dhiù cha robh e cho laidir ri crith-thalmhainn.

Cha do mhosgail 's cha do ghluais aon chuid gaoth no crith-thalmhainn an daol. Bha i 'na cadal gu suaimhneach far an do thuit i, agus dà dhaol eile air crioch a chur air na dh' fhag i de'n deoch. Cha d' fhag iad uidhir agus aon sile pinne dheth, agus a reir coltais ghabhadh iad tuillidh na'm biodh e r'a fhaotainn. Air dhomh carachadh a thoirt air mo chathair, thug iad oidheirp air teicheadh; ach cha robh sin

cho soirbh dhaibh a dheanamh 's a shaoil iad. Bha e soilleir gu robh sruth is soirbheas 'nan aghaidh. An àite dol direach thun na fròige 's an robh iad a' gabhail comhnuidh, b' eigin daibh an rathad fhiaradh air an ais 's air an aghaidh, mar luing a' seoladh an aghaidh na gaoithe. Chunnaic mi daoine còire, aig àm na Nollaig no Dhi-luain-an-t-sainnseil, a' gabhail an rathaid air a' cheart doigh; 's e sin ri radh, 'g a thomhas air fhad 's air fhiaradh; ach gu dearbh cha robh fhios agam gu rachadh aig creutair cho iseal an inbhe ris an daol air i fein a ghiulan cho nadurra; seadh, cho daonnail.

Theagamh nach 'eil ach an aona ghne bheatha air aghaidh an t-saoghail, 's gur ionann modh air a bheil i 'g oibreachadh anns gach creutair, co-dhiù is duine no daol e; seadh, gur ann as an aon stoc a dh' fhas sinn, 's gu bheil mar sin,

Freumh ar naduir toinnte dluth,
Mu gach dùil 's a' chruinne-ché.

Mur 'eil a' chùis mar sin, tha e duilich a thuigsinn ciamar a chuireadh an aon seorsa dibhe an aon seorsa daoraich air an daol 's orm fein; no ciod an t-aobhar mu bheil mise mothachail air tomhas de cho-fhulangas a bhi agam ris na creutairean truagh, seachranach sin a rinn comaidh rium mu 'n deoch. Biodh na nithe sin mar dh' fhaodas iad, cha toigh leam fein beathach no duine fhaicinn air mhisg; ach tha mi ann am beachd gu bheil ni no dhà ann as miosa na deur a dh' uisge-beatha maith, an ceann uisge-goileach agus deannag shiucair, ach sin a ghabhail ann am measarrachd.

Tha mi lan-chinnteach nach creid am Maighstir-sgoil facal dheth so. Their e, mar a thuirt e rium uair a bha mi ag

innseadh dha mu sheann each donn a bh' aig mo sheanair. "Cha bu chòir dhuit," ars' esan, "a bhi cur bhreug air a' bhrùid bhochd 's gun e fein 's an lathair." Ach breug ann no as mu'n each dhonn, cha 'n 'eil facal breige mu'n daol.

---

## AN SEANGAN.

Dh'iarr bean-an-tighe orm an la-roimhe rud-eigin a dheanamh air a son. Thuirt mi nach deanadh, gu robh droch ghreim de 'n lòinidh am dhruim. "Droch ghreim de'n leisg," ars ise. "Ma tha lòinidh ad dhruim, cha'n ann leis na tha thu deanamh de dh' obair." "Gu freasdalach dhuit-sa," arsa mise, "Cha'n'eil de chnaimh droma agad na's urrainn do'n lòinidh greim a dheanamh air." Tha ise goirid 's an druim ach cha mhaith leatha sin aideachadh. An deigh dhomh giorrad a droma thilgeil oirre, smaointich mi gu'm b'fhearr dhomh cearn eile de'n tigh a thoirt orm. Tha cùileag bheag sheomair aig mullach an tighe anns am bi mi gabhail fasgaidh o'n stoirm, 'nuair a chi mi 'n deargan-doirinn 's an airde-n-ear. Tha moran treallaich air bheag feum 's an t-seomar so; seana bhrogan, seana phioban, seann sporan air itheadh aig na leomainn, ceann féidh no dhà, adharc neo-chumanta a cheannaich mi bho ablach ceaird (chuir an slaightire mar fhiachaibh orm gur adharc càmhail a bh' ann), earr-theine, eolas an déididh, 's goireasan beaga mar sin. Am measg a chòrr, tha seana bhroineagan leabhraichean a chaidh a thilgeadh as an rathad, 's a thug mise leam do 'm gharadh. Tha mi 'm beachd gu bheil cuideachd no dhà as miosa na cuideachd deagh leabhair, biodh e sean no ùr. Thog mi cheud fhear dhiubh a thainig

gu'm laimh, 's leugh mi aig fosgladh an leabhair na briathran a leanas:—

> " Eirich, a lunndaire, gu grad,
> 'S thoir ort an seangan beag gun stad," &c.

An saoil sibh nach do chuir so amhluadh nach bu bheag orm? Bha seorsa de cho-chordadh eadar suim nam briathran so agus am beum bearraideach a fhuair mi o bhean-an-tighe beagan mhionaidean roimhe. Feumaidh mi aideachadh gu'n do chuir an ni athadh orm. Chuir mi seachad an leabhar ag radh rium fein nach robh e ceart dhomh gun bheagan cuideachaidh a dheanamh leis a' chreutair bhochd 's i 'g a sarachadh. Bha mi tilleadh air m' ais anns an run so 'nuair a chuala mi na fuirm 's na cathraichean a' gearradh leum feadh an tighe mar gu'm biodh iad a' dannsadh Ridhle Thullaichean. Thuig mi nach robh feum dol na b' fhaide 's an àm. Chunnaic mi *Yarrow*—'s e sin ainm a' choin—a' spaisdireachd 's a' ghàrradh 's e cumail suil bhiorach air cearcan nan coimhearsnach. Smeid mi air, 's thainig e 'na ruith 's 'na leum. Chuir mi cagar 'na chluais mu'n stoirm a bha 'n ceann eile 'n tighe, 's dh' earalaich mi air gu'n smid a radh, ach seapadh a mach gun uidhir agus beannachd fhagail aig bean-an-tighe. 'Nuair a fhuair sinn a sealladh an tighe, smaointich mi fein air gach ni a thachair, agus air comhairle 'n Duine Ghlic; ach cha robh e soilleir dhomh ciod a bha cearr, no c' arson a rachainn thun an t-seangain seach creutair sam bith. "An seangan!" arse mise rium fein, "creutair cho aingidh agus cho puinnseanta 's as aithne dhomh idir!" Gu dearbh, na 'n deach iarraidh orm bean-an-tighe chur g'a ionnsuidh, cha chuireadh e na

h-uidhir a dh' iongantas orm. Ach tha amharus agam nach deach an Duine Glic e fein thun an t-seangain, air neo cha bhiodh e cho deas a sheoladh muinntir eile 'na rathad, 's gu sonraichte cha tugadh e a leithid so a theisteas dha —

" Fa chomhair geamhraidh ni e deas,
A' cuimhneachadh gun tàmh a leas ;
'S an t-samhradh truisidh e a lòn ;
'S an fhoghar iomlan tha a stòr."

Cha truis esan lòn 's cha chruinnich e stòr fa chomhair a' gheamhraidh ; cha'n 'eil feum aig' air. Tha e cadal fad a' gheamhraidh, 's ged a chaidleadh e fad an t-samhraidh, seadh, 's fad an fhoghair 'na dheigh sin, so am fear nach cuireadh ionndrainn air. Theagamh nach e so an spiorad 's am bu chòir dhomh comhairl' a' ghliocais a ghabhail, ach so an spiorad 's an robh mi aig an àm, 's tha mi a' cur sios gach ni mar a thachair e.

Thachair ni eile a chuir uidhir iongantais orm ris a' chòrr. Ged a chuir mi romham nach rachainn thun an t-seangain—co-dhiù air an turus so,—thuit e mach gu'n robh mi dol g'a ionnsuidh, a cheart cho direach 's a bheireadh mo chasan mi. 'Nuair a fhuair *Yarrow* 's mi fein a mach as a' bhaile, ghabh sinn an rathad a tha dol mu'n cuairt bonn nan creagan corrach sin ris an abair iad *Salisbury Crags.* Tha mi gle eolach air na creagan sin ; 's ioma spealg a chuir mi asda le òrd beag a bhios mi giulan am phòca, 'nuair a ghabhas mi 'm cheann teicheadh o'n tigh, mar thachras air uairibh. 'Nuair a dh'fhag sinn na creagan so 'n ar deigh, thug mi fainear clach mhor chruinn air aodann a' bhruthaich os cionn an rathaid. Thug mi ceum a leth-taobh dh'fheuch ciod a

bh' aig a' chloich so r' a radh air a son fein. Shuidh mi sios r'a taobh 's laidh *Yarrow* air torran beag uaine air mo chùlaibh. Bha mi greis a' ceasnachadh na cloiche, a' farraid a h-aoise, co as a thainig i, c'àite robh i dol, 's co a sgròb a h-aodann, 'nuair a leum *Yarrow* air a bhonn le sgal ghointe. Rug e air leas-deiridh air fein 's thug e greis air a cagnadh. Thug e an ath sgiamh as; chuir e car dheth air a' ghrunnd, 's thòisich e, a reir coltais, air e fein fheannadh. Chuir an gnothach a leithid de ghiorag orm 's nach b' urrainn domh greim a dheanamh air facal freagarrach a thilginn air, 's bho nach b' urrainn, thilg mi 'n t-òrd air. Bha mi trusadh mo chas r'a chéile, 's mi an ioma-chomhairle co-dhiù a theichinn le m' bheatha, no dh'fheuchainn ri ciall a chur air a' chù, 'nuair a fhuair mi sàthadh an caol na coise, 's mu'n d' fhuair mi amharc ciod a bh' ann, bha sàthadh eile 'm bac na h-easgaid agam a thug orm leum cho beothail 's ged nach biodh lòinidh 's an aon sgireachd rium. Thug mi suil le leathad 's faicear mo bhrigis comhdaichte le seangain. Tha mi gle ealamh am dhoigh 'nuair a bhios feum air, Ann am prioba na sul leum mi as a' bhrigis, 's bha mi g'a slachdadh ri aodann na cloiche, 'nuair a thug *Yarrow* fainear an cor 's an robh mi. Shaoil a' bhrùid bhochd gu'n do chaill mi gu buileach am beagan céill' a bh' agam. Thug e aona bhurrall tiamhaidh as is theich e. Thuit e mach gu robh bean-uasal straiceil, le sgàileag-ghréine 'na laimh, a' tigh'n mu'n cuairt sron na creige air an rathad a ghabh *Yarrow*. Chunnaic i tighinn e 'na dhian ruith; coltas fiadhaich air; cobhar mu bheul, 's e toirt tiolam air fein an dràsd 's a rithisd. Thuig i 's a'

mhionaid gu robh e air a' chuthach. Thòisich an amaid air sguitseadh an adhair le a sgàileig, 's air tilgeadh chlach air a' chù. Thainig gach gnothach a bh' ann cho obann air a' chù bhochd 's nach robh iongantas ged a chaidh e car 'na bhreislich, 's nach robh e soilleir dha ciod a bu chòir dha dheanamh. Na seangain 'ga léireadh; a mhaighstir, ann an staid naduir, as a dheigh leis an òrd, 's am boirionnach so a nis a' dol g'a chlachadh gu bàs. Smaointich e gu robh an t-àm air teachd anns an robh e ceadaichte dha e fein a dhion mar a b'fhearr a dh'fhaodadh e; leis a sin, thug e cruinn-leum a dh' ionnsuidh na sgàileig. Bha mise glaodhach ris roimh so, ach 'nuair a chunnaic mi e toirt ionnsuidh air a' mhnaoi-uasail, thug mi raoic asam cho cruaidh 's ged a thigeadh e a sgornan aon de na tairbh ainmeil sin a bha aon uair am Bàshan. Thug *Yarrow* suil 's chunnaic e tighinn mi, gun bhoineid gun phìor-bhuig; mo luirgnean ris na feannagan, 's mi crathadh mo bhrigis 's a' ghaoith, mar gu'm bithinn a' togail na brataich air Faich' Inbhir-lòchaidh. Chunnaic a' bhean-usual mi aig a' cheart àm, 's bu leoir an uidheam 's an robh mi thoirt lan-dearbhaidh dhi mar bha chùis. Co-dhiù a ghearr an cù an duine, no'n duine 'n cù, cha b' fhios di; ach gu robh sinn le chéile air an dearg chuthach, cha robh teagamh sam bith aice. Rinn i mar a ni mnathan am bitheantas, 'na leithid a theinn. Thug i tiota beag a' sgreadail 's a' breabadh a cas, 's an sin, thuit i ann am paiseanadh. Dhinn mise mo chasan 's a' bhrigis 's ruith mi dheanamh comhnaidh leatha, mar a b' fhearr a b' urrainn domh. Chuir mi air a casan i, 's thòisich mi air mo leisgeul a ghabhail, 's air innseadh dhi

mar thachair an tubaist dhuinn; 'nuair thug am Mac-mallachd fein, no'n seangan air a shon, sàthadh guineach dhomh ann an caol an droma. Thug so orm cruinn-leum a ghearradh agus spadag a thoirt asam a chuir a leithid de gheilt oirre 's nach d' eisd i ri tuillidh de m' sgeul. Le luath's na h-earba 'na casan thug i 'm fireach m'a ceann, 's dh'fhag i mise 'm aonar a' tachas mo dhroma 's a' bruidhinn rium fein, 's a' toirt suil mhì-chiatach, an dràsd 's a' rithis air crannalach na sgàileig a dh'fhag an amaid 'na déigh.

Stiuir mi mo chursa dhachaidh, a' beachd-smuainteachadh air cho do-rannsachadh 's a tha slighe an Fhreasdail. Co a shaoileadh gu'n tigeadh a leithid de dh'aimhreit an lorg ni cho suarach ri bean-an-tighe againne bhi air dhroch ghean an tùs an latha? Ach faic ciod a thachair; mi fein agus mo chù neo-lochdach air ar sgiursadh le scorpionaibh. A' bhean-uasal sin nach fhaca 's nach cuala riamh iomradh air a h-aon againn, air a cur ann an cunnart a beatha le h-eagal, as am faod i galar a bàis fhaotainn. Theagamh gu robh ise ciontach air dhoigh eile, 's nach rodh annainne ach am meadhon an laimh an Fhreasdail air son a smachdachaidh; ach shaolinn nach ruigte leas seangain a chur am bhrigis-sa air a shon sin. 'S coma leam fein sean-fhacail; gu sonraichte an fheadhainn sin a dh'iarras orm dol a dh'fhoghlum gliocais o chreutairean puinnseanta mar a tha na seangain.

---

## ATH-LEASACHADH.

Bho chionn beagan bhliadhnachan thainig mi trasd air Eachdraidh an Ath-leasachaidh mhoir sin a rinneadh air an Eaglais, mu thuaiream dluth air tri cheud gu leth bliadhna roimh so. Rinn an leabhar drughadh anabarrach orm. Bha'n t-ughdar cho deas-bhriathrach 's cho soilleir 'na chunntas air gach ceum anns an ùspairn chruaidh a bha 'n sin 's nach b'urrainn domh gun aontachadh leis gach facal. Rinn e na daoine ghabh pairt air taobh an Ath-leasachaidh cho mor agus fiachail, 's gu robh mi ann am inntinn fhein 'g am faicinn mar "chraobhan ag imeachd"; 's a' mhuinntir olc agus rag-mhuinealach a bha seasamh 'n an aghaidh, cho suarach agus cho dimeasach 's gu'n duraichdinn an saltairt fo m' chasan. Mu'n do chuir mi crioch air leughadh an leabhair, bha m' fhuil air ghoil am chuislean; m' fhaireachduinnean air an luasgadh air chor 's nach b' urrainn domh an ceannsachadh. Bhreab mi 'n cù, 's thilg mi 'n cat a mach air an uinneig, 's na'm biodh a chridh' agam, bheirinn achmhasan garbh do bhean-an-tighe, co-dhiù a bha no nach robh i 'g a thoilltinn. Dhuisg, mar so, dealas mor annam, a chum gach ni a bha cearr a chur ceart, is aimheal nach bu bheag orm nach robh mi lathair 'nuair a bha obair an ath-leasachaidh mhoir so a' dol air a h-aghairt, air chor 's gu'm biodh cothrom agam air pairt a ghabhail innte. Ghabh mi comfhurtachd o'n smuain, gu faod ni

no dhà bhi air aghaidh na talmhainn fhathast nach bu mhisde beagan ath-leasachaidh a dheanamh orra, 's gu 'm b'e mo ghnothach-sa sealltainn a mach 's an ni a bha cearr a chur ceart. Dh'innis mi do bhean-an-tighe an ni a bha ruith am bheachd. Thuirt i rium, gu'm b' fhearr dhomh 'n toiseach mo dhroch chleachdainnean fhein ath-leasachadh.

"Mo dhroch chleachdainnean fhein!" arsa mise, 's mi 'g am thachdadh leis an ardan.

"Seadh," ars ise, "na'n sguireadh tu de dheoghal na pioba sin nach teid as do phluic o'n a dh'eireas gus an laidh thu, dheanadh tu tòiseachadh maith le t' ath-leasachadh."

"Dad eile?" arsa mise, 's mi mothachail air an droch shàthadh a fhuair mi.

"Tha ni no dhà eile cho mì-chiatach ris a' phiob," ars' ise. "'Nuair a theid thu dh' iarraidh coingheall leabhraichean air a' Chaimbeulach, cha ruig thu leas tigh'n dachaidh le fèath-ghàir air t' fhiacail; 's 'nuair a theid thu dh' fhaicinn Mhic-Fhionghain, cha ruig thu leas fanachd leis gu dà uair 's a' mhadainn."

Cha robh idir crioch aic' air a' chuis-dhitìdh, 'nuair thainig steall de dh' uisge goileach mu'm ladhran-sa a coire bha ise toirt bharr na teine. Thug sin orm leum gu beothail gu taobh eil' an tighe. Thilg mi dhiom mo chaiseart, 's chunnaic mi 's a' mhionaid gu robh mi air mo dhroch sgàladh. Shuath mi ola ri m' chois 's shìn mi uam air sorchan i, 's mi 'g am phianadh leis an dòruinn. Chual an cù bochd mo ghearan, 's e fhein 's an cat a' cumail cuideachd r'a chéile 's a' ghàrradh, far an robh iad a' gabhail didein o stoirm an ath-leasachaidh ris an do chuir mise mo lamh. Thainig e 'na

ruith, 's e tuigsinn gu robh rud-eigin cearr. Leig mi fhaicinn da mo chas, 's thòisich a' bhrùid bhochd air a h-imlich, 's thug sin faochadh dhomh. 'Nuair a fhuair mi m' anail, thug mi achmhasan garbh do bhean-an-tighe air son cho beag suim 's a bh' aice mu'm dhéighinn. 'S ann a rinn i glag gàire, 'g radh gu'm b'e sud a' cheud uair a chual i iomradh air duine bhi air a sgàladh le uisge fuar. "Fuar!" arsa mise, "bha e dearg ghoileach!"

"Bha e," ars' ise, "cho fuar 's a thainig e as an spùt, 's ann 'ga chur air an teine g'a theasachadh a bha mi 'nuair chaidh an dileag sin mu d' chasan."

Sheall mi na bu dluithe air an lot, 's ged bu duilich leam aideachadh, chunnaic mi nach robh an sgiorradh uile gu léir cho docharach 's a shaoil mi, ach chuir an ni a leithid de dh' anntlachd orm 's gu'n tug mi mi fhein as an rathad

Latha no dha 'na dheigh sin, thug mi fainear gu robh saod anabarrach maith air bean-an-tighe. Cha b' urrainn domh thuigsinn ciod a bha cearr; oir faodaidh sibh a bhi cinnteach, 'nuair a bhios aoibh air bean-an-tighe, gu bheil gabhdan beaga thaobh-eigin 'na h-aire. Mu dheireadh, thuirt i, is sin air dhoigh cho caoin-shuarach 's ged nach biodh ni fo'n ghrein aic' air a chùl, gu fac' i Mr. Morrison, a bhean 's a chlann, a' fagail an tighe 's a' mhadainn, ann an carbad-dà-each; 's gu fac' i Mr. Munro 's a theaghlach a' falbh an la-roimhe. "C' àit," arsa mise, "robh iad a' dol?"

"Nach robh thun an t-sàile?" ars' ise.

Thuig mi 's a' mhionaid ciod bu chiall do'n t-sìd fhèathail a bh' againn. Chuir mi mo lamh am phòca 's gun mi mothachail air ciod a bha mi deanamh; ach cha ruiginn a

leas, cha robh an sin na bheireadh ach astar gle ghoirid o'n bhaile sinn, ged ghabhamaid giulan cho iomchuidh ri bara-roth, gun ghuth air carbad-dà-each. Bha fhios agam aig a' cheart àm nach leigeadh ise dhith an ni a bha na beachd, agus b'e sin dol thun an t-sàile, ciod sam bith a chosdadh e. Thuirt mi fhein, nach bu léir dhomh aobhar air dol thun an t-sàile 'm bliadhna bho nach robh dad cearr air a' chloinn. "Nach 'eil?" ars' ise, "na'm biodh tu 'g an eiridinn mar tha mise, bhiodh fhios agad air sin. Dh' fhaodadh tu fhaicinn nach 'eil Deorsa 'g itheadh na chumadh an deo am breac-an-t-sìl, 's nach do chinn Domhnull aon oirleach o chionn dà bhliadhna, 's tha casan Raibeart a' fas cho brabhdach 's gur gann a theid aig' air coiseachd, 's Catrìona—"

"O, stad, stad, air ghaol an Fhreasdail," arsa mise, "ma tha uidhir sin de thrioblaid 'n am measg, nach ann a bu chòir dhuinn dol do'n Fhraing leo?"

Ghabh sinn tigh shios aig taobh an t-sàile, 's cha b'e sin an salann saor. 'Nuair a shuidhich sinn sinn fein an sin, thòisich mis' air cumail mo shuil ri fuaradh, dh' fheuch am faighinn ni sam bith am feum ath-leasachaidh. Cha b' fhad' ach gus an d' fhuair mi sin. Bha tigh eile ri ceann an tighe 's an robh sinne, 's bha'n roinn-bhalla eadar na tighean cho tana 's gu'n cluinnte 's an darna tigh a' mhor-chuid de na theirte 's an tigh eile. 'S e duine gle riasgail a bha 'n ar coimhearsnach, 's co-dhiù bha no nach robh an t-ablach mnatha aige 'ga thoilltinn, bhiodh e toirt ruith mharbhaidh oirre 'n dràst 's a rithist. Latha de na laithean, chuala mi iorguill 's an ath thigh, is smaointich mi gu 'm b'e so mo chothrom air son an duine sin ath-leasachadh. Ghrad leum

mi stigh far an robh e, direach mar a bha esan air pailleart a thoirt seachad a chuir an creutair truagh mnatha sin cho cruinn ri ceairsle ann an cuil-na-mòna.

"A dhuine gun chiall!" arsa mise, "Ciod a tha thu ris?" Dh' amhairc e orm mar nach biodh e gu ro mhaith 'g am thuigsinn. "Nach eil fhios agad," arsa mise,—ach cha d'fhuair mi dol na b'fhaide, 'nuair a chuir e thairis an dorn orm ann an cuinnein na sroine, agus sin le a leithid de dheagh ghean, 's gu faca mise dealanach 's gu'n cuala mi tairneanach nach fhaca 's nach cuala mi roimhe an leithid; 's leis a phlathadh a chuir sin orm, chaidh mi 's shuidh mi ann am poit ghuirmein a bha taobh na teine. Cha robh fhios agam aig an àm ciod a bha 's a' phoit, ach fhuair mi a mach e 'n deigh-laimh. 'Nuair a thill mo leirsinn 's mo chlaisteachd rium, 's gun m' aite-suidhe bhi ro shocrach, leum mi air mo bhonn 's thòisich mi air an duin' aingidh sin ath-leasachadh ann am fior dha-rireadh—

"Bhuail sinn air a chéile chnagadh;
Leag sinn air a chéile shadadh;"

's tha mi smaointeachadh gu 'n soirbhicheadh leam impidh a chur air na leigeadh a bhean leam; ach ise, 'n creutair fachanta, an àit i bhi taingeil dhomh air son tigh'n g'a teasragainn, 's ann a bha i gabhail gach cothrom air stràc a thoirt domh le cas na sguabaich. Chuir so a leithid de ghràin orm ris a' phaidhir 's gu'n d' fhag mi 'n sud iad a reiteach a' ghnothaich mar a b' fhearr a dh' fhaodadh iad; 's ged a dh'itheadh iad a chéile, so am fear nach teid 's an eadragainn a rithist.

'Nuair thainig mi dhachaidh cha do dh' aithnich mo bhean fhein mi. Bha mo shron air a leudachadh comhnard ri m' ghruaidh ; aon de m' shuilean cho dubh ri màs na poite-ghuirmein, 's a h-uile meall air mo cheann, air taillibh cas na sguabaich, cho mor ri ubh circe. Thainig an doctair, 's thòisich e air mo chur an eagaibh a chéile. Dh' fharraid e de'n mhnaoi, ciod a ghne shroine bh' ann mu'n deach a h-ath-leasachadh? "Sron gle eireachdail," ars' ise, "de'n t-seorsa ris an abair iad *Roman Nose*." Dh'fheuch e mar sud i, 's dh' fheuch e mar so i, ach *Roman Nose* cha ghabhadh deanamh dhith. Dh' fhag e mi, mu dheireadh, le plasda de shlan-lus ri m' shroin ; staoig de fheoil amh ri m' shuil, 's fuarlait ri m' cheann, 's thug mise fad mhìos anns a' cheanna-bheairt sin. Bha mi, mu dheireadh, uidh air n-uidh, a' tigh'n gu'm chruth fein, 's ged a bha fhathast striam de bhogha-frois mu m' shuil, 's ged nach robh mo shron, uile gu léir, cho *Roman* 's a bha i, bha mi air chomas dol mu'n cuairt. Thill sinn do'n bhaile mhor, 's gu dearbh cha robh duilichinn orm muinntir an t-sàile fhagail 'nar deigh

Feumaidh mi aideachadh nach robh mi cho dian ann an cùis an ath-leasachaidh an deigh dhomh tigh'n dachaidh 's a bha mi mu'n d'fhag mi 'm baile. Cha'n ann a a mhain a thaobh na giollachd a fhuair mi ; ach a thuillidh air sin, am feadh 's a bha mo cheann 's an fhuarlait, bha uin' agam air a' ghnothach a rannsachadh na bu mhionaidiche, 's thainig mi, mu dheireadh, gus a' cho-dhunadh nach robh e daonnan iomchuidh, ma bha e idir ceart, a bhi'n comhnuidh a' sparradh ar barail fein air daoin' eile, olc air mhaith leo e. Co againn as urrainn a radh le cinnt gur e bharail fhein is fhearr na

barail a choimhearsnaich? Ciod a' chinnt a th' agamsa nach robh an duine coirbte sin ag imeachd ann an slighe a dhleasnais, 'nuair a bha e smachdachadh a mhnatha 's a theann mise ri grabadh a chur air. Tha mi nis lan-dhearbhte gu robh an creutair grànnda mnatha sin feumail air a h-athleasachadh.

Is an mar so a bha mi meorachadh air a' chùis, 'nuair a thainig mi air poinneach balaich 's e leadairt caileag bhoidheach, cho neo-lochdach coltas 's a b' urrainn duin' fhaicinn. Rug mi air chluais air 's labhair mi gu sgraingeil ris, 's dh' innis mi dha an t-àit air an robh e stiuradh mur deanadh e a bheusan ath-leasachadh. Sheall e orm car tiota, mar nach biodh e cinnteach ciod a bu chòir dha radh no dheanamh. Mu dheireadh, glaodh is chaoin e cho cruaidh 's a b' aithne dha. Air ball, leum duine dorcha, geinneach, a mach a bùth goirid uainn. Bha e gun chota, gun bhoineid, ach le aparan leathraich a' comhdach a thaobh-beoil, o mhuineal gu aobrainn. Dh' fharraid e gu feargach, ciod a rinn mi air a' bhalach, no ciod an gnothach a bh' agam ris. Dh' fharraid mise, ciod an gnothach a bh' aige-san ris a' chaileig neo-lochdaich a bha e cnapadh 's 'a ciamhadh cho an-iochdmhor. Gun fhacal tuillidh air no dheth, chuir e smugaid thombaca 'na laimh; sgailc e bhasan ri chéile; dhruid e dhuirn, 's thug e cuireadh dhomh tigh'n air m' aghairt. Bho nach do ghabh mis' an cuireadh 's a' mhionaid, thog e seorsa de dh' iolach, no brosnacha-catha, 's leum is dhamhais e mu'n cuairt orm cho luath ri gille-mirein, gus an do chuir e mo cheann 's an tuainealaich a bhi strì ri suil a chumail air. 'Nuair a thog e an iolach a dh' ainmich mi, mu 'n abradh tu

"bo thugad!" bha sinn air ar cuartachadh le graisg a' bhaile; mnathan is clann; garlaich bhalach, 's pràbar mar sin, 's a h-uile sgornan an sin fosgailte am aghaidh fhein; 's gun fhios, gun fharraid aig a h-aon diubh ciod a bha cearr. Mu dheireadh, fhuair mi cothrom air bristeadh a mach á measg na cuideachd neo-chubhraidh so, 's theich mi le m' bheatha; ach ma theich, cha robh iadsan idir sgìth de m' chuideachd-sa, 's lean iad mi. Chuir mi 's na buinn cho maith 's a rachadh agam air; ach air fheobhas gu'n cluichinn-sa na pleadhain, bha slapail an aparain leathraich am chluasan. Shìn sinn as, a suas aon sràid, 's a sios sràid eile; 's cha robh cu-fuadain no balach mìomhail a thachair oirnn, nach do thionndaidh leinn gu sunndach a ghabhail pairt anns an ruaig. Chaill mise mo bhoineid, 's bha na riobagan fuilt a lean ri m' cheann a' feadalaich 's a' ghaoith, ach cha robh uine r 'a sheachnadh a dh' amharc air son broige no boineid. Bha m'anail am uchd, 's mo ghluinean a' failneachadh, ach chuimhnich mi air na daoin' o'n d' thainig mi, 's mar a b' abhaist domh cumail suas ri faghaid an fhéidh air aisridhean corrach na Beinne-brice, 's thug mi aon oidheirp eile a chur leud nam bonn eadar mi 's mo luchd-leanmhuinn.

Bha mi nis a' tigh'n faisg air an tigh, ach leis an ulfhartaich oillteil a bh' aig mo luchd coimhideachd, bha na coimh-earsnaich, beag is mor, sean is òg, a mach gu'm meadhon air na h-uinneagan; gach suil is beul fosgailte; deas gu beannachadh no mallachadh, direach mar chitheadh iad freagarrach; 's ged nach robh fios fo'n ghrein aca ciod a thachair, thainig iad gun dàil, gun teagamh, gas a' cho-

dhunadh, gu 'n d' rinn mise ni-eigin fior olc; mort, air a' chuid bu lugha.

Fhuair mi, mu dheireadh, a' chòmhla chur eadar mi 's fear an aparain leathraich, ach gu firinneach b' aimhealach an gnothach dhomh a bhi air mo ruagadh dhachaidh troimh shràidean follaiseach Dhunéideann, le coin is geòcaich a' bhaile mhoir as mo dheigh. B'e iarrtas mo chridhe aig an àm: O, air son claidheamh geur dà fhaobhair; claidheamh a sgathadh cinn o cholanna 's a ruigeadh gu eadar-sgaradh nan alt 's nan smear: na robh sin agam, bheirinn-sa aichmheil a mach air a' ghraisg sin air son na tamailt a chuir iad orm!

'Nuair a fhuair mi m' fhuil is m' fheoil a chiuineachadh, thug mi bòid air feusag a' chait, ged a chithinn sa pràbar a' bhaile so dol an comhair mhullach an cinn do dh' àit as teotha na Innsean an Ear no'n Iar, gur e so am fear nach togadh lamh no cas g' an cumail air an ais. Ciod e mo ghnothach-sa riutha? Nach 'eil a' Chleir an sin a dh'amharc 'nan deigh; ach tha Chleir cho bith-dheanadach ag ath-leasachadh an Aidmheilean, 's nach 'eil uin' ac' air na ceart aidmheilean sin a chur an gniomh. 'S i mo bharail-sa gu bheil tuillidh eifeachd ann an cuaille maith bata chum dream àraid ath-leasachadh, na tha ann an lan sgireachd de dh' aidmheilean, air cho diongmhalta 's gu'm bi iad air an tarruing suas. Biodh na nithe sin mar a dh' fhaodas iad, fhuair mise na dh' fhoghnas dhomh de dh' obair an Ath-leasachaidh.

---

## CARMINA GADELICA. *

'Se tha mhiann orm an nochd beagan iomraidh a dheanamh ribh air leabhar comharraicht' a chuireadh a mach o chionn còrr is bliadhna le Maighstir Alastair Mac Gillemhìcheil ann an Dunéideann.

'S e 'Carmina Gadelica,' as ainm do 'n leabhar so, 's tha e air a dheanamh suas de sheann ranntachd de gach seorsa, 's de sheana chleachdainnean a bha cumanta measg nan Gaidheal gus o chionn beagan uine. Tha laoidhean ann air son gach staid; urnuighean air son gach ama; beannachadh air son gach obair a rachte mu thimchioll; eolais air son gach tinneis d'a bheil an fheoil buailteach, 's air son gach sgiorradh a dh' fhaodas tachairt do bheathach no do dhuine; guidheachan maith is dona; geasan is ubagan 's gnothaichean mì-chneasda mar sin. A bharrachd air sin, tha Mr. Mac Gillemhìcheil a' toirt seachad mion chunntas air seana chleachdainnean agus seana bheachdan a bha cumanta measg ar n-athraichean 's na linntean a dh' fhalbh; cleachdainnean agus beachdan a tha nis air dol air chùl, agus moran dhiubh air dol tur air dhi-chuimhn'.

'S e leabhar ro-chomharraicht' a tha 'n so, 's theagamh gu bheil e dàna dhomhsa lamh neo-airidh a chur air, oir thigeadh do dhuine bhi air a dheagh uidheamachadh le eolas farsuinn air nithe seann-aimsireil mu 'n gabhadh e os laimh beachd cothromach a thoirt air a leithid so de dh' obair. Bha

* Read before the Jura Association, Glasgow.

cuid de na cleachdainnean sin, a tha nis air call an seadh dhuinne, aon uair a' deanamh pairt ann an aoradh 's ann an creideamh an t-sluaigh; 's ged tha e soirbh gu leòir na nithe sin aithris mar sheann sgeulachd, cha'n'eil e idir cho soirbh a' mhathair-aobhair o'n d' thainig iad a chomharrachadh a mach. Aig an àm so cha'n 'eil a mhiann orm oidheirp a thoirt air a bheag de mhìneachadh a dheanamh orra, ach a mhain cuid de na 's annasaiche dhiubh a chur f'ar comhair, agus ma thuiteas dhomh mo bheachd fein a thoirt seachad air ni sam bith, tha fhios agaibh nach 'eil e mar fhiachaibh oirbh am beachd sin a ghabhail mur 'eil e taitinn ribh. Tha e 'na aobhar uaill dhuinn an t-saorsa tha sinn a' mealtainn fo laghannan cothromach ar duthcha, leis a bheil e ceadaichte do'n aon as suaraiche'n ar measg, a bharail fein a bhi aige air aon ni dh' fhaodas tigh'n fa chomhair; agus glic no amaideach 's gu 'm bi barail duine, feumaidh sinn a thoirt fainear, gur i bharail fein a' phriomh chairt-iuil air a bheil gach aon againn a' stiuradh a chursa fein.

Ghabh Mr. Mac Gillemhìcheil saothair mhor, 's chaith e uine nach bu bheag, a' tional 's a' deasachadh nan nithe sin. Thug e corr is dà fhichead bliadhna 'g imeachd sios is suas air an talamh, gu sonraichte measg Eileanan na h-airdan-iar, a' sireadh ciod a dh' fhaodadh e chur 'na mhaileid, ann an riochd seann dàn, no seann sgeul, no ni sam bith eile bhiodh sean gu leòir air son a ghnothaich. Cha 'n 'eil cearn de 'n Ghaidhealtachd nach do rannsaich e gu dluth air son na criche sin. Cha chluinneadh e iomradh air seana chaillich aig an robh sreang de dh'ubagan no lan goid de ghuidheachan nach robh e air ball air a thurus g'a faicinn. 'S iomadh

achadh 's an do bhuain e dias, 's cha b' i 'n dias anabaich a dh' fhoghnadh leis, 's ged a bha 'm foghar anmoch, 's ged nach robh aige dheth ach an dioghlum, thug e barr nach suarach do'n iodhlainn. Thionndaidh e gu beurla na sholair e air an doigh so, 's cha b'e sin gnothach a b' fhasa dha, thaobh na bheil de dh'fhacail air an gnathachadh 's an t-seann ranntachd sin nach 'eil a nis 'g an cleachdadh againn 's nach faighear 'n ar Foclairean. Ach faodaidh sibh a bhi cinnteach, am fear a ghabh a leithid de shaothair ri cruinneachadh a' bharra nach do dhearmad e dheasachadh gu cubhaidh air son a' mhargaidh. Faodaidh mi innseadh dhuibh, eadaruinn fhein, gu 'n deach e uair o Dhunéideann gu Uist, a dh' aona ghnothach air son aon fhacal a bha dhìth air. Tha shaothair a nis fa chomhair an t-saoghall; saothair a tha fior chliuiteach dha fhein; a chuir clach ro luachmhor an carn ar litreachais, 's a tha cur comain ro mhor air na Gaidheil.

Ann a bhi feoraich ciod a tha 'n leabhar so a' teagasg dhuinn, cha 'n 'eil e soirbh dhomhsa no do neach eile chur ann am beagan bhriathran suim an teagaisg a dh' fhaodar fhaotainn 'na leithid so de leabhar. Tha e na ni comharraichte gu leòir an t-eadar-dhealachadh mor a tha eadar aon duine agus duin' eile thaobh na brigh a bheir iad as an aona chuspair. An ni a tha lan brigh do 'n dara aon faodaidh e bhi gle shuarach aig an aon eile; 's e mar tha,

Nach fhaic an t-suil anns a' chuspair,
Ach ni do 'n tuigse as léir.

Tha ni no dhà an leabhar Mhic Ghillemhìcheil, mar a tha eolais, ubagan, is seana chleachdainnean, nithean anns nach 'eil sinne creidsinn 's nach 'eil sinn a nis a' gnathachadh, a dh'

fhaodas a bhi gle fhaoin le cuid, ach ma 's miannach leinn eolas ceart fhaotainn air cor an t-sluaigh 's na h-amannan a dh' fhalbh,—ciod a ghne chaithe-beatha bh' aca, ciamar a bha iad ag amharc air an t-saoghal, no ciod a bha iad a' tuigsinn mu dhéighinn,—tha na nithe faoine sin a dh'ainmich mi cheart cho feumail a chum sealladh soilleir a thoirt dhuinn air dreach nan amannan sin, 's a tha na cunntais a tha luchd-eachdraidh a' toirt dhuinn air na blair a chuireadh, am marbhadh a rinneadh, an spuinneadh 's an creachadh a bha ghnath dol air aghaidh.

Ann a bhi leughadh eachdraidh an t-saoghail cuiridh e farran nach beag orm a bhi faicinn na h-uidhir mu dheanadas righrean 's dhaoine mora, 's cho fior-bheag, mu dheanadas no mu chor an duine bhochd. Gheibhear iomradh gu leòir air luchd-orduchaidh chatha, ach fior-bheagan air luchd-bhualadh nam buillean. So mar a thà, mar a bhà, 's a reir coltais, mar a bhitheas eachdraidh air a sgriobhadh. Tha bheachd fein aig an eachdraiche ciod as airidh air àit fhaotainn 'na eachdraidh, 's gun teagamh, cha 'n 'eil e comasach dha a h-uile ni ghabhail a steach innte, ach saoilidh mi air uairean, gu bheil ni no dhà a tha e fagail a muigh a cheart cho airidh air àite ri nithean a tha e gabhail a steach. Tha e mar sinn feumail dhuinn dol do stòr-thigh eile bharr air stòr-thigh na h-eachdraidh, ma 's miann leinn beachd earbsach a bhi againn air cor an t-sluaigh anns na linntean a chaidh seachad. Feumaidh sinn am bardachd, an ceol, am beul-aithris, an sgeulachdan, 's a' ghne chreidimh a bha dol nam measg a rannsachadh, oir 's ann annta sin a gheibh sinn a' ghne theagaisg a bh' aig sluagh aig nach robh cothrom air teagasg

eile fhaotainn, 's leis an robh an t-iomlan d' an lòn spioradail air a dheanamh suas: lòn cho feumail 's na linntean sin 's a tha e 'nar linn fein, oir tha e fior anns gach linn de 'n t-saoghal, 'nach ann le h-aran a mhain a bheathaichear duine.' A nis, so agaibh a reir mo bheachd-sa, far a bheil luach an leabhair so air a bheil mi 'g iomradh a co-sheasamh, 's an taobh o'n airidh e air geur-bheachdachadh air. Mar thuirt mi cheana, faodaidh cuid de na nithe sin a bhi gle fhaoin le muinntir leis nach fhiach sealltainn air an ais air an t-slighe air an d' thainig iad, ach aig a' cheart àm, a bhi lan brigh dhasan a tha meorachadh air nithe seann-aimsireil. Tha iad gu sonraichte feumail air son solus a thilgeadh air cuid de na ceuman air an d' eirich an duine o bheachd gu beachd mu thimchioll a shuidheachaidh fein 's an t-saoghal, 's an daimh 's a bheil e seasamh a thaobh nan cuspairean naduir leis a bheil e air a chuartachadh. Ach a bharr air so uile, ma chreideas sibh mise cha 'n' eil ni faoin no suarach idir ann. Cha'n'eil ni a thachras a' tachairt gun aobhar, agus air cho faoin 's gu'm meas sinne 'n t-aobhar sin, is tinne e anns an t-slabhraidh neo-bhristeach, ioma-sgaoilteach sin a tha ceangal aobhar ri buil, agus buil ri aobhar o thùs na cruitheachd, 's ris a bheil gach ni a thig gu crich an crochadh.

Tuigibh sibh uaithe so, an taobh de 'n chùis air a bheil mi gabhail beachd; 's e sin, gu sonraichte, luach an leabhair so air son solus a thilgeil air cor 's air modh smuainteachaidh ar n-athraichean anns na h-amannan trioblaideach a chaidh seachad, 's ged a tha eachdraidh nan amannan sin air a deanamh suas, anns a mhor-chuid, le cunntais air cogaidhean

's air gach gne fhoirneirt, tha e soilleir a reir nan urnuighean 's nan laoidhean a bha cumanta measg an t-sluaigh, nach ann idir mì-dhiadhaidh a bha iad. Cha bu daoine mì-dhiadhaidh nach rachadh an ceann gnothaich gun bheannachadh iarraidh air an saothair; bho smàladh an teine 's an oidhche gu dol air turus cuain, bha urnuigh fhreagarrach aca air son gach cùis. Is duilich leam nach urrainn domh uidhir a thoirt duibh as an leabhar so 's a bu mhiann leam, ach tha fhios agaibh a nis far am faigh sibh an t-iomlan air 'ur son fein. So agaibh rann á 'Ora nam buadh,' 's thugaibh fainear cho fhad air falbh 's a tha 'n smuain, 's cho ao-coltach ri aon ni a chluinneas sibh air sràidean a' bhaile so.

"Ionnlaime do bhasa
Ann am frasa fiona,
Ann an liu nan lasa,
Ann an seachda siona,
Ann am bainne meala,
Us cuiream na naoi buaidhean glana caoine
An do ghruaidhean caomha geala.

Buaidh cruth,
Buaidh guth,
Buaidh rath,
Buaidh maith,
Buaidh chnoc,
Buaidh bhochd,
Buaidh na rogha finne,
Buaidh an fhior eireachdais,
Buaidh an deagh labhraidh," etc.

Tha na briathran so cho caomh ri morbhan braoin air duille, 's cho tlath ri maoth-ghaoth chéit; ach cha cheadaich uine dhomh a thoirt duibh as an leabhar ach an sop as lugha as an t-seid as goireasaiche, agus sin a mhain a shoilleireachadh an ni air a bheil mi 'g iomradh. Tha cuid de na laoidhean ann am briathran cho grinn 's as aithne dhomh idir, ged tha e gle choltach nach robh iad uile air an tairgse 'n tùs do na naoimh a tha nis air an ainmeachadh annta, ach do chuspairean eile anns an robh an sluagh a' creidsinn aig an àm. Gabhaibh an rann so mar eisimpleir.

"A rìgh na gile,
A rìgh na gréine,
A rìgh na rinne,
A rìgh na reula,
A rìgh na cruinne,
A rìgh na speura,
Is àluinn do ghnuis,
A lùb eibhinn.
Dà lùb shioda
Shios ri d' leasraidh
Mhinich, chraicich,
Usgannan buidhe,
Agus dolach
As gach sath dhiubh."

Cha 'n 'eil e soilleir co-dhiù 's i ghrian no ghealach as cuspair dha so. Tha fhios againn gu robh iad le chéile, aig aon àm no àm eile, 'nan cuspairean aoraidh aig gach cinneach air thalamh; 's tha e gle iongantach a bhi toirt fainear ann an aoradh ar latha fein, deas-ghnathan agus modhlabhairt a bha air an gnathachadh ann an aoradh-greine

linntean mu 'n do rugadh Maois. Ann an urnuigh a thainig a nuas gu 'r n-ionnsaidh, a chuireadh suas do 'n ghrein le Nofer-i-thi, ban-righ a bh' air an Eiphit, tha na briathran so a' tachairt: "A dhé nan uile bheò; cha 'n 'eil dia eil' ann ach thu. Cruithear nan uile nithe. Tha thu dol suas air cuairt speur; 's o àirde nan neamh tha thu buileachadh beatha air na chruthaich thu; air duine 's air ainmhidh; air eun 's air gach gne chreutair snàgach a shnàgas air an talamh."

Bhàtar ag aoradh do 'n ghrein fo iomadh ainm, ach a reir coltais, 's e Bel, Beal, no Baal, an t-ainm a thug na Ceiltich leo as an àirde-'n-ear, 's ris an do lean na Gaidheil. Bha latha-féille 'n dé so 'g a ghleidheadh 'n ar measg fein gus o chionn fior bheagan uine. Dh' innis seana bhean 's an eilein Arannach do Mhr. Mac Gillemhìcheil an doigh air an robh 'n latha so air a ghleidheadh ri linn a h-athar. Air a cheud là de 'n Chéitein, bha h-uile teine 's an àite 'g a chur as, agus tein'-éigin 'g a lasadh air a' chnoc ghnathaichte. Bha 'n teine so 'g a roinn na dhà earrainn, 's 'nuair a bha e aig àirde theas, bha 'n sluagh, beag is mor, a' ruithe troimh 'n fhosgladh eadar an dà theine. Bha iad an sin a' cur an cuid spréidh troimhe air an doigh cheudna. Bha so a' ciallachadh glanadh agus dion, 's e sin ri radh glanadh o thruailleachd, agus dion o'n olc; no mar thuirt a' bhean chòir air a bheil mi 'g iomradh, "g' an dion o gach ealtraidh agus dosgaidh, 's o'n bhana-bhuidsich mhoir, Nic Creafain." Bha iad a' co-dhunadh na seirbhis so le bhi seinn, "Am beannachadh Bealltuinn." So agaibh rann dheth.

"A Mhoire, a mhathair nan naomh,
Beannaich an t-àl 's an crodh-laoigh;

Na leig fuath no foirn 'n ar gaoith ;
Fuadaich oirnne doigh nan daoi ;
Cum do shuil gach Luan is Mart,
Air crodh-laoigh 's air aighean dair ;
Iomchair leinn o bheinn gu sàl,
Tionail fein an treud 's an t-àl," &c.

So rann eile.

" Crois Chriosd a bhi d' ar dion a nuas,
Crois Chriosd a bhi d' ar dion a suas,
Crois Chriosd a bhi d' ar dion mu 'n cuairt,
A' gabhail beannachd Bealltainn uainn."

Bheir sibh fainear ged is ann uile gu léir paganach a tha na deas-ghnathan sin, gur ann air Moire 's air Criosd a tha iad ag aslachadh beannachaidh. Faodaidh sibh leis sin a bhi lan-chinnteach nach ann riusan a bha 'n t-iarrtas air a dheanamh an tùs, ach ri Bel agus ma dh' fhaoidte ri Ceres nan Gaidheal, ciod air bith ainm fo 'n robh i dol 'n am measg aig an àm.

Bha 'n teine do luchd aoradh-greine, 'na shamhladh air a' ghrein, ach a reir coltais, bha iad a' faicinn buadhan 's an teine nach robh iad a' faotainn 's a' ghrein. B' iad sin na buadhan a dh' ainmich mi ; ach chi sibh gu bheil na ceart bhuadhan sin air an cur as leth na teine anns na Sgriobturan. Tha 'm fàidh Sechariah ag radh : " bheir mise 'n treas trian dhiubh troimh 'n teine, agus glanaidh mi iad mar a ghlanar an t-airgiod, agus dearbhaidh mi iad mar a dhearbhar an t-òr." Ann an earrainn eile, tha 'm fàidh ag radh : " bidh mise ann am bhalla teine dhi mu 'n cuairt." 'S e sin ri ràdh, am bhalla diona, no am dhidein dhi.

Far a bheil gach ni ionmholta, tha e duilich roghainn a dheanamh, adh so agaibh latha-féille eile air an fhiach dhuinn amharc. Bha Là-féill-Moire 'g a ghleidheadh air a choigeamh-la-deug de cheud mhìos an Fhoghair. Air madainn an là sin, bhàtar a' dol do 'n achadh 's a spìonadh diasan de 'n bharr ùr a dheanamh a' mhoilein Mhoire. Bhàtar a' caoin-eachadh nan dias sin ris a' ghrein. 'Nuair a bha iad caoin, bha fear-an-tighe 'g an sgioladh eadar a bhasan. Bha e 'n sin a' gréidheadh a' ghràn le fasgnaig; 'g a bhleith leis a' bhràth, 's a' mhin 'ga fuineadh air craicionn caorach, agus bonnach 'ga dheanamh dhith. B' e sin am 'moilean Moire.' Bha 'm bonnach sin 'ga bhruich ri teine de chonnadh caor-ainn. 'Nuair a bha 'm bonnach deas, bha fear-an-tighe 'ga roinn air a theaghlach, a' toiseachadh aig bean-an-tighe 's a' leantuinn mu 'n cuairt air a' chloinn o'n aon bu shine gus an t-aon a b' oige. Bha iad an sin a' togail iolach "Mhoire Mhathar, a gheall an dion, a rinn an dion, 's a ni an dion gu latha 'm bàis." Am feadh a bha iad a' seinn na h-iolaich so bha iad a' dol deiseal mu 'n teine, fear-an-tighe air an toiseach, bean-an-tighe 'ga leantuinn, 's a chlann 'n an deigh a reir an aoise. An deigh dhaibh dol mar so mu 'n cuairt an teine, bheireadh fear-an-tighe àithinn no dhà bharr an teine 's chuireadh e iad ann am poit mar-ri criomagan iaruinn. Ghiulaineadh e sin mu 'n cuairt an tighe air an taobh a muigh; a theaghlach 'ga leantuinn anns an ordugh a dh' ainmich mi. Air uairean rachadh iad mu 'n cuairt an t-sabhail, an stàbuill, na bàthaich, 's na spréidh, a bhiodh air an tional air son a' ghnothaich, 's ré na h-uine iad a' seinn moladh 'Mhoire Mhathar.' So agaibh rann de 'n mholadh so.

"Là-féill-Moire cùbhr,
Mathair buachaille nan treud,
Bhuain mi beum dhe 'n toradh ùr,
Chruadhaich mi e caoin ri grein,
Shuath mi e gu geur dhe 'n rusg
Le mo bhasa fein.
Mheil mi e air bràth Di-aoine ;
Dh' fhuin mi e air cra na caoire ;
Bhruich mi e ri àine caorainn ;
'S phairtich mi e 'n dàil mo dhaoine.
Chaidh mi deiseil m' fhardach,
An ainm Mhoire Mhathar,
A gheall mo ghleidheadh,
A rinn mo ghleidheadh,
A ni mo gheidheadh,
Ann an sith,
Ann an ni,
Ann am fireantas crl," &c.

Tha e gle choltach gur ann do dhia àitich a bha 'n fhéill so 'ga gleidheadh an tùs. Cha 'n fhios domh ciod an dàimh a bh' aig Muire ri aona chuid buar no barr, no gu sonraichte, ri teine chaorainn 's ri criomagan iaruinn. Tha fhios againn gu robh an caorann air a mheas 'na fhiodh naomh am measg nan Gaidheal, 's gu robh an t-iarunn eifeachdach an aghaidh chuilbheartan nam buidseach 's nan sìthichean. Tha phoit is na bha innt' a' cur 'n ar cuimhne coire Cheridwen anns an robh na h-uidhir de dhiomhaireachd na Druidheachd, 's air a bheil na baird Chuimreach a' deanamh na h uidhir a dh' iomradh. Ach theagamh nach robh a dh' fheum oirre 's a' ghnothach so ach a ghiulan na

teine, a chur a chearcaill dhiona mu 'n tigh, mu 'n spréidh 's gu léir—"'g an dion," mar a thuirt am boirionnach Arannach. "o ealtraidh 's o dhosgaidh." Tha 'n cearcall teine so a' tachairt oirnn ann am moran chleachduinnean is sgeulachdan an t-saoghail. Anns an sgeulachd Ghermailteach — '*Niebelungen-lied*' — 'nuair a chuir Odin seun cadail air Brynhild, chuir e cearcall teine mu 'n cuairt di, 's cha ghabh-adh i dusgadh ach leis a' churaidh a b' urrainn dol troimh 'n teine g'a h-ionnsaidh. Ann an 'Gaisgeach na Sgeithe Deirge', 'nuair a rainig an Iubhrach Bhallach "an t-eilean a bu bhoidhche chunnacas o thùs an domhain gu deireadh na dilinn," bha cearcall teine mu 'n eilean ; 's mar sin le moran eile.

Tha e coltach, anns a' chruth 's an d' fhuair Mr. Mac Gille-mhìcheil an deas-ghnath so, gur e 'n cearcall teine no diona bha air a chiallachadh leis, ach tha amharus agam gur ann an coire Cheridwen a tha ceud aobhar an ni r'a fhaotainn. Bha na Druidhean, tha fhios agaibh, ag aoradh do dhia no dhà, ach gu sonraichte, do 'n ghrein, do 'n ghealaich, 's do 'n phriomh-athair, Noah, agus sin fo iomadh ainm, direach a reir na buaidh de 'n chuspair aoraidh ris an robh iad ag amharc aig an àm. A reir coltais, bha coire Cheridwen a' samhlachadh na h-àirce sin a bha 'na meadhon air beatha chaomhnadh air an talamh, agus an diomhaireachd a bha 'n coire cleith a' ciallachadh, maith a dh' fhaoidht', an diomh-aireachd do-rannsachadh leis a bheil beatha ghnath air a cuartachadh. A bharr air so, cha 'n fhios domh gu robh creideamh riamh air thalamh aig nach robh diomhaireachd a thaobh-eigin a bha 'n sagart a' faicinn iomchaidh a chumail

o'n t-sluagh. A nis b'i Ceridwen spiorad na h-àirce, a reir creidimh nan Druidhean, 's cha b'e mhain gu robh an àirc 'na meadhon air beatha chreutair a choimhead; bha i, mar an ceudna, 'na meadhon air sìol de gach por a shabhaladh o bhi caillte do 'n duine. Bhàtar mar sin a' sealltainn air Ceridwen mar bhan-dia an àitich,—Ceres nam Breatunnach. Air an aobhar sin, tha amharus agam gu robh tuillidh 's na criomagan iaruinn agus an 'àine chaorainn,' anns a' phoit aig Mr. Mac Gillemhìcheil, ach tha mi lan-chinnteach gu 'n d' thug esan dhuinn i mar fhuair e i, 's tha e soirbh gu leoir a thuigsinn mar a dh' fhaodadh cuid de 'n diomhaireachd dol air seacharan air an turus a nuas troimh na linntean. Faodaidh mi thoirt fainear, gu bheil am facal, 'àine,' no 'àithinn,' mar tha e air a sgriobhadh 's na Sgriobturan, cho dluth air an ainm a th' aig an Hindu air dia na teine,—'*Agni*,'—'s gu bheil e coltach gur ann o'n aon fhreumh a thainig iad.

Tha Mr. Mac Gillemhìcheil a' toirt cunntais dhuinn mar a bha latha-féille eile air a ghleidheadh gus o chionn beagan uine,—Là-féill-Mìcheil,—ach tha 'n cunntas sin cho mionaideach 's nach ceadaich uine dhomh a thoirt duibh aig an àm, ach mholainn duibh a leughadh air bhur son fein; 's cha 'n e mhain a leughadh, ach na bheil de bhrigh ann a sgrùdadh as.

Bho nach 'eil uine ri sheachnadh air son Là-féill-Mìcheil, faodaidh mi earrann bheag eile thoirt duibh 'na àite. Earrann a tha fior ghrinn, ach tha i ann an cruth cho neo-chumanta 's gu bheil i cur iongantais orm. Tha amharus agam gu bheil tuillidh innte na tha r'a fhaicinn an clàr a h-aodainn, ach bitheadh no na bitheadh, cha dean e cron

amharc oirre 's barail a thilgeil mu tuaiream. Mar a thuirt mi cheana, tha e ceadaichte dhuinn ar beachd fein a bhi againn air aon ni dh' fhaodas tigh'n fa 'r comhair, faoin no glic g' am bi i.

Thuirt mi ribh cheana gu robh ar n athraichean cràbhach 'n an doigh fein, ach gu robh moran paganachd measgte 'n an creideamh. Thuirt mi aig a' cheart àm, gu robh e soilleir o leabhar Mhic Ghillemhìcheil, nach robh gnothach a rachadh iad mu thimchioll nach robh urnuigh fhreagarrach ac' air a shon, no beannachadh 'ga iarraidh air an saothair. Bha 'n urnuigh 's am beannachadh air an ullachadh roimh-laimh, 's a reir coltais, leis an Eaglais. So agaibh beannachadh bàta, no urnuigh mhara,—an earrann air an robh mi 'g iomradh.

Tha Mr. MacGillemhìcheil ag radh mu'm fagadh iad tir a dhol air turus-mara, gu robh iad ag iarraidh beannachaidh air a' bhàta, 's a' guidhe air Dia nan Dùl soirbheachadh leo air an turus. So mar bha iad a' deanamh an iarrtais. Sheasadh iad mu 'n cuairt a' bhàta 's labhradh fear-na-stiùrach, 's fhreagradh an sgioba e mar so.

Stiùradair. Beannaicht' an long.
Sgioba. Beannaicheadh Dia an t-Athair i.

Stiùr. Beannaicht' an long.
Sgioba. Beannaicheadh Dia am Mac i.

Stiùr. Beannaicht' an long.
Sgioba. Beannaicheadh Dia an Spiorad i.

Uile. Dia an t-Athair,
Dia am Mac,
Dia an Spiorad,
Beannaich an long.

Stiùr. Ciod as eagal duibh
Is Dia an t-Athair leibh ?
Sgioba. Cha'n eagal duinn ni.

Stiùr. Ciod as eagal duibh
Is Dia am Mac leibh ?
Sgioba. Cha 'n eagal duinn ni.

Stiùr. Ciod as eagal duibh
Is Dia an Spiorad leibh ?
Sgioba. Cha 'n eagal duinn ni.

Uile. Dia an t-Athair,
Dia am Mac,
Dia an Spiorad
Leinn gu sìor.

Stiùr. Ciod e fàth bhur cùram
Is Tì nan Dùl os bhur cinn ?
Sgioba. Cha chùram dhuinn ni.

Stiùr. Ciod is fàth bhur cùram
Is Rìgh nan Dùl os bhur cinn ?
Sgioba. Cha chùram dhuinn ni.

Stiùr. Ciod e fàth bhur cùram
Is Spiorad nan Dùl os bhur cinn ?
Sgioba. Cha chùram dhuinn ni.

Uile. Tì nan Dùl,
Rìgh nan Dùl,
Spiorad nan Dùl,
Dlùth os ar cinn,
Suthainn sìor."

Faodaidh e bhith gu robh so 'ga ghnathachadh gu cumanta measg an t-sluaigh, ach feumar aideachadh nach 'eil e idir coltach. Cha robh a leithid so de riaghailt-chràbh-aidh goireasach air son dhaoine bha 'n comhnuidh air an ais 's air an aghaidh a measg nan eileanan, 's mar bu bhitheanta, ann an deifir a cheapadh an t-siuil-mhara. Theid agam air a radh o m' fhein-fhiosrachadh nach feitheadh sruth Choire-bhreacain air a bheag no mhor de 'n t-siabhaireachd so.

A bharr air sin, tha 'n rian suidhichte 's a bheil an ni, 'ga dheanamh, ann am bheachd-sa, na 's coltaiche ri deas-ghnath a bhiodh 'ga chleachdadh ann an aoradh paganach. Thuirt mi cheana gu 'm b'e Noah aon de na cuspairean aoraidh aig na Druidhean, 's tha sinn a' tuigsinn o na baird Chuimreach gu robh e dol fo iomadh ainm, direach mar bha 'n t-iomlan de dhiathan nan cinneach, ach gu 'm b'e Hì an t-ainm fo 'm bu trice bha e aithnichte. Bha na h-ionadan aoraidh a bha air an coisrigeadh dha, am bitheantas, air eileanan an lochan uisge, no air eileanan dluth air tir-mor. Tha e coltach gu 'm b'e aon de na h-eileanan sin, 's gu robh e air ainmeachadh air a' phriomh-athair, Eilean Hì, no mar their sinn ris a nis, I-Chaluim-Chille. Tha na baird ag radh gu robh tri fichead eilean ann an Loch-loimeann 's gu robh nead iolair air gach aon diubh; 's e sin ri ràdh, cill-aoraidh druidh air gach eilean. Tha mi tigh'n

thairis air na nithean sin a leigeil ris duibh an dluth-cheangal a bha eadar a' ghne aoraidh sin agus na cuspairean naduir air a bheil mi 'g iomradh. Bha mar so an loch a' samhlachadh na dìle, agus an t-eilean, na h-àirce; agus far nach robh eilean goireasach, bhàtar ag acrachadh àirc, no slaod uisge air an loch air son ionad aoraidh. Faodaidh sibh, leis a sin, a bhi cinnteach gu robh am bàta no 'n long a' seasamh a mach gu soilleir anns an dealbh-riochdachaidh a bha dol 'nam measg. Cha 'n ann a mhain aig na Druidhean a bha so mar so. Ann an iomadh creideamh eile, bha 'n long 'na samhladh comharraichte. Am moran de na seann sgeulachdan a thainig a nuas g' ar n-ionnsaidh, tha 'n long, an iubhrach, 's an curach a' faotainn àite; agus ni as iongantaiche, tha mhor-chuid diubh air an gibhteadh le tuigse. Bha long nan Argonaut a' toirt rabhaidh seachad roimh theachd cunnairt, 's bha 'n curachan air an do thill Gaisgeach na Sgéithe Deirge dhachaidh cho tuigseach 's nach robh dha ach a toiseach a thoirt do mhuir 's a deireadh do thir 's dheanadh i fein an còrr. Tha coimeas eile eadar an da eathair so a dh' fhaodas mi ainmeachadh. Bha Orpheus le chruit-chiuil air bord na h-Argo, a' cumail ciuil ris na cinn-fheadhna a bha sireadh an òr-rusg iomraitich, 's bha aig a' Ghaisgeach air a thurus na tri calmain sin a thug a chomhaltan dha, 's a sheinn dha an aona cheol a bu bhinne chual e riamh. Theagamh nach robh so a' ciallachadh ach ceol na gaoithe ann am beairteachadh na luinge. Biodh an ceol mar a dh' fhaodas e, tha sinn a' faicinn gu robh an long 'na comharra sonraichte, cha b' ann a mhain ann an aoradh nan Druidhean, ach anns a' mhor-chuid de gach creideamh paganach air a

bheil cunntas earbsach againn, 's mar sin 'na cuspair beannachaidh, iomadh linn mu 'n deach an creideamh Criosdail a shuidheachadh 'n ar measg. 'S e sin an t-aobhar a tha togail m' amharuis gu 'n d' rinn am beannachadh-bàta so deasghnath ann an creideamh no dhà mu 'n do chuir an Eaglais Chriosdail a dreach fein air.

Tha aon ni eile bu mhiann leam iomradh dheanamh air, ged nach 'eil uin' air a' bheag a radh mu dhéighinn. Tha Mr. Mac Gillemhìcheil a' toirt duinn 'na leabhar aireamh de rannan mu thimchioll luibhean 's an robh an sluagh a' creidsinn, cha b' ann a mhain air son an eifeachd mar chungaidh-leighis, ach mar an ceudna air son feartan àraid a bhàtar a' cur as an leth: mar eisimpleir,

"Eala-bhì, Eala-bhì; mo niarach neach aig am bì.
Buaineam thu le mo laimh dheis; teasdam thu le mo laimh chlì;
Ge b'e co a gheibh thu 'n cró an àil, cha bhi e gu bràth gun nì."

Bha amannan àraid, 's doighean àraid r'an coimhead am buain nan luibhean, 's bha rannan àraid ri 'n aithris an àm an cur gu feum. Bha 'n duine anns gach linn de 'n t-saoghal, cho fad 's as fhios duinn, a' stri ri cungaidh-leighis a thoirt as na luibhean. Cha chuir e iongantas oirnn mar sin gu robh na h-uidhir de mheas aig ar n-athraichean air cuid de luibhean na machrach, 's cho fhad 's a dh' fhan iad air a bhi 'g an gnathachadh mar chungaidh-leighis bha 'n gnothach ceart gu leòir, ach 'nuair a tha iad a' buileachadh buadhan freasdail orra, tha amharus againn gu bheil iad a' a dol na 's fhaide na tha barantas ac' air a shon. Tha fhios againn gu robh a' mhor-chuid de shluagh an t-saoghail, aig aon àm no àm eile,

toirt onair do luibh, flùr, no fiodh a thaobh-eigin. Bha 'n *lotus*, an *lili* 's an crann *pailm* 'n an comharran aithnichte an iomadh creideamh, 's thainig fuigheall de 'n t-saobh-chràbhadh so nuas 's an Eaglais Chriosdail gus an latha-diugh. Bha aireamh luibhean aig Ceridwen 's a' choire shonraicht' a dh' ainmich mi, 's an deigh do 'n choimeasgadh a bh' ann a bhi air a bhruich fad latha 's bliadhna, bha 'n togail cho laidir 's gu 'n d' rinn tri boinnean deth fàidh, sagart, agus bard de 'n fhear a bhlais e. B' fhearr sin na uisge-beatha nan Eileana-Caola!

Thugadh mar so cungaidhean-leighis as na luibhean, ma 's fior an sgeul, cho eifeachdach 's gun tugadh iad beo o'n bhàs. Cha 'n 'eil e soirbh a thuigsinn ciamar a bha daoine cho faoin 's gu 'n creideadh iad 's na buadhan mìorbhuileach sin; ach 'nuair a rannsaicheas sinn na sgeulachdan samhlach-ail a bha dol 'n am measg, 's a thuigeas sinn, gur ann air cuspairean naduir, mar tha grian is gealach, talamh is adhar, gaoth is uisge, sneachd is reothadh, a bha iad air an deanamh suas, agus buadhan nan cuspairean sin air an samhlachadh a mach an cruthan corporra, chi sinn na 's soilleire ciod a th' air a chiallachadh leis na nithean aibhiseach a tha sinn a' faot-ainn 's na sgeoil. 'Nuair a leughas sinn gu'n do mharbh 's gu 'n d'ith Bel a pharantan, cuiridh e grain oirnn, ach 'nuair thuigeas sinn gur e Bel an teine, agus a pharantan an connadh a bha 'ga chumail beo, chi sinn gu bheil an ni nadurra gu leòir. Air a' cheart doigh, 'nuair a leughas sinn gu 'n do ghoid Hermes, 's gun e ach tri uairean a dh' aois, crodh a choimhearsnaich, Apollo, cha 'n urrainn duinn sin a chreid-sinn air duine talmhaidh; ach 'nuair a dh' innsear dhuinn

gu 'm b'e Hermes a' ghaoth, 's gu 'm b' iad crodh Apollo na neoil a bha snamh air aghaidh na speur, chi sinn gu bheil an ni freagarrach gu leòir. A nis, 's ann mar sin a dh' eirich sgeulachdan air buadhan mìorbhuileach an luibh, a' bheathaich, 's an duine—am bard a' cur nam buadhan sin an riochd a' chuspair as freagarraiche d'a sgeul, 's mar sin a' dean-amh suas nan sgeul a th' againn air famhairean, beithirean sgiathach, gaisgich nach robh 'n coimpirean riamh air thalamh, 's daoine laidir mar a bha Samson, Hercules, Achilles, 's an leithidean sin. Ach gu robh moran de na nithe sin air an gabhail leis an t-sluagh mar dhearbh fhirinn, tha e soilleir gu leòir. Chaill iad sealladh air an t-seadh a bh' aig an ni an tùs, agus troimh aineolas ghabh iad ris an fhaileas an àit a' chuspair a bha 'ga thilgeadh. Cha 'n 'eil so gun a theagasg fein dhuinne, ma sheallas sinn air. Tha e teagasgail gu sonraicht' an comharrachadh a mach dhuinn an t-slighe air an d' thainig cuid d' ar beachdan fein a nuas g' ar n-ionnsaidh; beachdan, maith a dh' fhaoidht', a tha sinn a' gabhail a steach mar fhirinn shuidhichte, ach nach bu mhisde, aig a' cheart àm, a bhi air an rannsachadh beagan na 's curam-aiche, agus an seadh air a dheanamh beagan na 's soilleire.

Tha e soilleir nach ceadaich uine dhomh dol na 's fhaide, ach mu 'n criochnaich mi faodaidh mi thoirt fainear cho duilich 's a tha e dhuinn a nis cuid de na nithean sin a thuigsinn. Chaill sinn, ann am mor-thomhas, greim air an fhreumh o'n do chinn iad, 's cha 'n 'eil sinn a nis ach 'g am meorachadh anns an dorcha.

Rinn an Eaglais spairn mhor a chum gach ni a mheas ise mar chogul a spionadh á bun, ach 's duilich leam a radh

gu 'n do spion i aig a' cheart àm moran a mheasamaid an diugh mar chruithneachd. Cha robh na Gaidheil fein saor o choire 's an dearmad a rinneadh air an ionmhas sgeoil agus chiuil a bha aon uair 'n ar measg. Bha, gun teagamh, gne leisgeil ac' air a shon. Bha teagasg Chalvin, co-dhiù mar thugadh dhuinn' e, cho dearg theth an aghaidh gach ni dhe sin 's nach robh chridh' aig duine a bheul fhosgladh air seann dàn no seann sgeul, 's iadsan aig an robh bathar cunnartach de 'n t-seorsa sin, b' eigin daibh a ghleidheadh gle uaigneach. Chaidh gach ribheid chiuil 'n ar measg a thachdadh mar ni toirmisgte, direach mar nach buineadh ceol de dh' obair a Chruitheir idir. Tha e duilich a chreidsinn gu robh ar luchd-teagaisg air cho beag toinnisg. Nach 'eil e soilleir, na 's lugha na tha duine cho bodhar ri cloich, nach 'eil e comasach dha ceol a dhruideadh a mach?

Ceol 'na chridhe, ceol 'na chluasan,
Fad a chuairt o bhreith gu bhàs.

Do 'n chluais a tha air a gleusadh a chum ciuil, tha nadur uile ceolmhor, ach a reir an teagaisg so, am fear aig a bheil cluas-chiuil, sparradh e chorrag innte, 's am fear air an do bhuilicheadh guth mar ghuth aingil, cuireadh e gloc 'na bheul 's na canadh e dùrd: 's e so an lagh.

Tha gleann domhain caol ann as aithne dhomh; allt a' ruith troimh ghrunnd a' ghlinne; àrd leum-uisg' air an allt; coille air gach taobh dheth; beinn àrd chorrach trasd air ceann a' ghlinne, 's a' mhuir fharsuinn aig a bhun. 'Nuair a bhiodh gaoth laidir o'n mhuir a' séideadh suas troimh 'n ghleann sin, 's tric a shuidh mi air leth-taobh a' bhruthaich

ag eisdeachd ris a' cheol a dh' eireadh as;—trom thoirm na gaoithe ri aodann na beinne; torman an eas ag eirigh 's a' tuiteam air a' ghaoith; morbhan an uillt an grunnd a' ghlinne; àrd cheol fonnmhor, ioma-ghuthach na coille, 's gaoir chaoch-laideach na mara cur co-sheirm ris an iomlan: an t-iomlan sin a' deanamh suas ciuil nach cualas riamh a leithid anns an teampull as greadhnaiche thogadh riamh le lamhaibh; ceol airidh air cluais an àrd-fhir-chiuil. Bha gach ni am eisdeachd a' gabhail pairt 's a' cheol sin, mar gu 'm biodh gach bith 's an domhan a' toirt molaidh reir a ghne, 's cha b'e sin a mhain, bha gach ni a b' urrainn gluasad a' dannsadh ris, 's direach mar a dh' aithris an sgeulaiche, iadsan a bha dannsadh ris a' cheol, cha b' urrainn daibh stad cho fhad 's a leanadh Orpheus air seinn. Theagamh gu robh so uile gu leir peacach, 's gu robh e aingidh dhomhs' eisdeachd ris, no tlachd a ghabhail ann, 's theagamh gu 'n do thoill an gleann sin a bhi air a lom sgrios, 's a bhi air fhagail cho fas ri Sodom 's ri Gomorah: cha 'n urrainn domh a radh; aig a' Chléir a mhain a tha fhios.

A nis rinn mi mar a gheall mi, thug mi dhuibh an sop as suaraiche as an t-seid a bu ghoireasaiche, ach 's leòir na thug mi seachad a leigeil ris duibh nach e 'm beagan uine a th' againn r'a sheachnadh aig an àm a dh' fhoghnadh air son an iomlain a chur fa 'r comhair. Gu mi-fhortanach cha do sgriobhadh *mythology* nan Gaidheal fathast cho fad 's as fios domh; cha 'n 'eil so cliuiteach dhuinn, ach co sam bith a ghabhas os laimh ar nithe seann-aimsireil a sgriobhadh,—na seann sgeulachdan sin, a tha, reir coltais, cho sean ri imrich nan Ceilteach as an Aird-an-ear; na seana chleachdainnean

’s na deas-ghnathan a thainig a nuas g ’ar n-ionnsaidh troimh na linntean, ’s a ghabh freumh anns gach aite ’s an do thuinich ar sluagh,—tha mi ’g radh, co sam bith a ghabhas os laimh na nithe seann-aimsireil sin a thoirt gu riaghailt thuigsich, gu faigh e tomhas nach beag de’n chungaidh, deas g’ a laimh, ann an stòr-thigh Mhic Ghillemhìcheil, ann an ‘Carmina Gadelica.’

---

## COMHRADH.

EOGHAN OG AGUS EACHANN RUADH, A' COINNEACHADH AIR AN T-SRAID.

EOGH —How do you do, Hector? Glad to see you! And how are you?

EACH.—An eatorras, gu robh maith agad Eoghain; ciamar a tha thu fein? Ach an do chaill thu do Ghaidhlig?

EOGH.—Cha do chaill, 's cha chaill gus an caill mi 'n deo; ach shaoil leam thusa bhi cho fada 's a' bhaile-mhor gu'm b'i Bheurla bu deise leat.

EACH.—Cha 'n i; cha 'n 'eil annams' ach duine maol-theangach, 's cha 'n 'eil de dh' eanchainn agam na's urrainn greim a dheanamh air cànain choigreach; ach foghnaidh dhomhsa an té a dheoghail mi stigh le bainne na cìche.

EOGH.—Tha thu cur iongantais orm, Eachainn; shaoilinn-sa gu 'm b' fhasa dhuit a' chànain a th' ann ad chluasan a h-uile latha ghabhail a stigh, na greim a chumail air an té nach 'eil thu cluinntinn ach fior ainneamh.

EACH.—Cha 'n e an ni tha daonnan 's a' chluais a tha daonnan 's a' chridhe, Eoghain, agus is ann 's a' chridhe tha sinn, am bitheantas, a' tasgadh nan cuimhneachan air am motha meas againn, bitheadh no na bitheadh iad fiachail

annta fein; cha 'n e nach d' fheuch mi ris a' Bheurla, ach dh' fhairtlich i orm.

Eogh.—Tut! cha 'n 'eil an gnothach cho doirbh 's a tha thu smaointeachadh. Thoir fainear mar a tha daoin' eile 'ga labhairt. Leugh leabhraichean 's a' chànain sin. Gleidh Faclair maith Gaidhlig lamh riut, 's theid mise 'n urras nach bi thu fada 'g ionnsachadh na Beurla.

Each.—Mar thuirt an t-oganach o shean, "choimhead mi iad sin uil' o m' oige;" 's ged a choimhead, tha mise fathast gun Bheurla. Ach a bhi 'g iomradh air an Fhaclair: cha 'n e sin ach an gnothach ciogailteach a bhi smeachranachd air na Faclairean.

Eogh.—Ciamar sin, Eachainn?

Each.—Matà bho 'n as tu am fear a th' ann, faodaidh mi innseadh dhuit mar a rinn am Faclair orm. Bha mi o chionn ghoirid a' tionndadh suas fhacal anns an Fhaclair Ghaidhlig, 's thainig mi trasd air an fhacal, '*gaothar*', 's gu dé a' bheurla bh' aig' air ach '*flatulent*?' Bha iongantas orm nach cuala mi 'm facal so 'ga chleachdadh aig muinntir na Beurla, 's ghléidh mi cuimhn' air—'s tha mi coma ged nach do ghléidh—ach aig an àm shaoil mi gu robh e gle fhreagarrach air son na gaoithe cruaidhe, feanndaidh bhios, air uairean, a' sianail troimh chaol-shràidean a' bhaile so, le fead cho cruaidh ri fead-ghlaice.

Eogh—Seadh, Eachainn, ach ciod a bha cearr air an fhacal? Ciamar a chaidh an gnothach air aimhreidh?

Each.—Chaidh mar so: bha mi a' toirt sràid do 'n chuilein mhadaidh agam, 'nuair a thachair aon de dhaoine mora bhaile orm, 's bho 'n a thuit e mach gu robh a'

ghaoth car àrd, chuir mi failt air an duin'-uasal le, "*flatulent morning, Sir.*"

EOGH.—Ho! Ho! Ho! Ha! Ha! Dé thubhairt e?

EACH.—Rinn e snodha gàire, 's thuirt e,—agus sin ann an Gaidhlig cho maith ri m' Ghaidhlig-sa—"Ciod, a dhuine bhochd a' ghaoth tha cur dragh ort?" 'Tha le 'r cead,' arsa mise, 'an aona ghaoth as fhiosrach mise thigh'n riamh rathad a' bhaile so,—a' ghaoth-'n-ear.' "Nach cuimhne leat," ars' esan, 'mar a thuirt a charaid ri Iob; an lion an duine glic a chliabh leis a' ghaoth-'n-ear?"

EOGH.—So; nach e bha bearraideach. Thachair do sheise riut, Eachainn.

EACH.—'Anns a' bhaile so,' arsa mise, 'biodh daoine glic no amaideach, cha 'n 'eil atharrach gaoth ann leis an lion iad am builg, gabhadh iad caol no reamhar i.'

EOGH.—Mo ghille geal!

EACH.—"Innsidh mise dhuit," ars' esan, "Ciod as còir dhuit-sa dheanamh; 's ma ghabhas tu mo chomhairle, cha chuir gaoth an ear no'n iar dragh ort; cum do bheul duinte. Madainn mhaith leat."

EOGH.—'S dh' fhag e 'n sud thu?

EACH.—Dh' fhag e 'n sud mi; am sheasamh ann am chnap-starra air an t-sràid, ag amharc as a dheigh, 's mi faicinn gu soilleir air a shlinneanan gu robh e 's na crithean a' gaireachdaich.

EOGH.—Fhuair e chuid a b' fhearr dhiot, Eachainn. Nach iongantach leamsa thusa bhi cho maol-cheannach an deigh a bhi leithid a dh' uine 's a' bhaile-mhor.

Each.—Cion na Beurla, Eoghain; cion na Beurla. Bha Ghaidhlig so againne tuillidh is uasal 'na gne. Cha 'n fhiach leatha iasad a ghabhail bho chànainean eile. Cha 'n fhiach leatha a ceann a chromadh air aon doigh no doigh eile, 's tha sin 'ga fagail air dheireadh.

Eogh.—Tha mi creidsinn nach 'eil thu fada cearr. Ach ciod a rinn thu an deigh do 'n duin'-uasal dealachadh riut?

Each.—Cha do rinn dad as fhiach ainmeachadh. Thug mi suil air a' chù, 's thug an cù suil ormsa, 's thug sinn le chéile suil an deigh an fhir a bha nis a' dol as an t-sealladh aig oisinn na sràide, ach cha d'thuirt sinn smid. Thionndaidh sin air ball ar sron an aghaidh na gaoith-'n-ear 's shèap sinn dachaidh.

Eogh.—An d' innis thu do 'n mhnaoi mar thachair?

Each.—Cha 'n 'eil e soirbh diùrais a chumail o na mnathan. An deigh dhomh mo phiob a lasadh, thug mi fainear gu 'n do thachair a leithid so a dhuin'-uasal orm air an t-sràid. "An do thachair," ars' ise, "Ciod a bha e 'g radh?" A nis, gu mi-fhortanach, cha robh breug deas agam, 's cha robh uin' agam air té a dheanamh, 's e bh' ann gu 'n d' thainig an fhirinn a mach, eadar mo lamh 's mo thaobh.

Eogh.—Seadh, 's gu dé thuirt i ri d' Bheurla?

Each.—Cha d' thubhairt an aon fhacal beag. 'Nuair a chual i an fhailte chuir mi air an duin'-uasal, thog i a dà laimh mhìn-gheal, bhoidheach os cionn a curraichd; thionndaidh i gealagan a sul ris a chabar-dhroma; 's an deigh dhi ruith chunntais a thoirt air cabair an fharaidh, chrom i 'ceann

's thòisich i air figheadh an stocaidh a bha 'na h-uchd, mar gu 'm b'e am meur a bu mhoille am meur a bu diombaiche.

Eogh.—Gabh mo chomhairle, Eachainn, agus loisg am Faclair sin.

Each.—Tha mi 'ga dheanamh sin, Eoghainn; tha mi toirt stròic as an dràsd 's a rithist a chur teine ris a' phiob an àite na h-eibhleig a b' abhaist domh chur innte.

Eogh.—Latha maith leat, Eachainn; chi mi fathast thu mu 'm fag mi 'm baile.

Each.—Latha maith leat fein, Eoghain, 's bi cinnteach gu 'n tadhail thu mu 'm fag thu 'm baile, ach na abair smid mu 'n bheurla mhoir agamsa. Latha maith leat.

---

## OIDHCH' AIR CHEILIDH.

Thainig caraid g' am fhaicinn, an oidhche roimhe, 's dh' iarr e orm dol leis air chéilidh. "C'arson a rachainn-s' air chéilidh?" arsa mise. "A dh' fhaotainn cuideachd agus comhradh dhaoine fiachail," ars' esan. "Tha agams' ann an so," arsa mise, 's mi togail an leabhair a bh' air a' bhord, "cuideachd dhaoine cho fiachail 's a bha riamh air thalamh." "Tha sin ceart gu leòir," ars' esan, "ach nach saoil thu, air uairean, gu bheil a' chuideachd sin car marbhanta. Tha thu, mar gu 'm b'eadh, ag ionndrainn anail na beatha anns an ni a tha iad a' toirt seachad." "Theagamh nach misd' an gnothach sin idir," arsa mise, "gheibh mi uatha gu ciallach, cothromach, gun ghuth mor no droch fhacal, na smaointean a b' fhiachala bh' aca r'a chur an ceill; agus sin anns an ordugh a b' fhearr 's am b' urrainn daibh fein an cur. Ciod a b' fhearr na sin a gheibhinn air chéilidh?" "Gheibheadh ni no dhà," ars' esan, "a dh' aon ni dheth, ma theid thu leamsa nochd, gheibh thu cuideachd dhaoine a tha ainmeil anns gach cearn de 'n t-saoghal anns a bheil Gaidheil a' tuineachadh; 's nach mor an ni sin?" "Seadh, seadh," arsa mise, "ach co iad na daoine mora so?" "Thig agus faic," ars' esan. Cha 'n 'eil annams' ach duine socharach, 's dh' fhalbh mi leis. Air an rathad, thug mi fainear gu 'm b' fhaoin an duine mi, a' dol a leithid a dh' astar o m bhothan fein air oidhche fhuair gheamhraidh, agus sin a dh' aona ghnothach a spleuchdadh air daoine mora—daoine

nach sealladh air an taobh air am bithinn de'n t-sraid. "Cha 'n 'eil thu na 's faoine mar sin na daoin' eile," ars' esan, "'s theagamh gu bheil bunachas anns an ni sin nach 'eil idir cho faoin 's a tha thu saoilsinn. Co-dhiù, faodaidh tu fein a thoirt fainear, gur iad na daoin' as fiachala annta fein as deise gu deagh-thoillteanas dhaoin' eil' aideachadh. A bheil cuimhn' agad air an rann sin aig *Browning* anns a bheil e farraid mu dhéighinn an duin' ainmeil sin, *Shelley*?

'An è gu fac thu *Shelley* fein ?
An d' chaisg e cheum 's an d' eisd thu ghuth ?
An d' labhair thu ris, beul ri beul ?
Ar leam gur ait do sgeul an diugh.'

A nis bu duine comasach *Browning* e fein, ach a reir coltais bha farmad aige ris an duine a chunnaic *Shelley* 's an fheoil." "Cha robh fhios agam," arsa mise, "gu 'n do sgriobh *Browning* anns a' Ghaidhlig." "Ud! ud! cha do sgriobh," ars' esan, "thionndaidh mise sin gu Gaidhlig, eagal 's nach tuigeadh tusa Bheurla." "Tha mi 'n ur comain," arsa mise, "ach a reir mo bheachd-sa, cha robh e cho soirbh cainnt fhaotainn dheth fein; nach e thuirt ann an àit eile;

'Suil troimh m' uinneig gheibh thu nasgaidh,
Ach cas na cuir-sa thar mo stairsnich.'

Thionndaidh mise sin gu Gaidhlig eagal 's gu milleadh sibhs e. 'S e mar a tha, nach 'eil e furasd' eolas a chur air duine. Co-dhiù a chi sibh e troimh 'n uinneig no troimh 'n luidheir, cha 'n 'eil sibh 'ga fhaicinn ach o'n taobh a muigh, 's cha 'n 'eil e dhuibh mar sin ach mar choigreach gus an toilich e

fein dorus na h-inntinn fhosgladh. Tha an seanachas so a' fagail mo cheum-sa trom. Nach 'eil fhios agaibh gu bheil àm air son gach ni; àm gu feallsanachd, 's àm gu céilidh; no mar thuirt an duine glic a bh' ann roimh so, ''Nuair a bhios sin ri maorach, biomaid ri maorach.' Is air a' cheart doigh, 'nuair a bhios sinne ri céilidh, biomaid ri céilidh.' Mu 'n d' fhag sinn an tigh, bha mi dol a dh' innseadh dhuibh mu rud-eigin a thachair dhomh an oidhche roimhe a chuir iongantas orm, ach bha a leithid de ghoganaich oirbhse mu'n chéilidh so 's nach d' fhuair mi facal a radh. So agaibh, mata, an ni a thachair: Bha mi 'm shuidhe, mar as minic, ann an cùil leam fein, 's mi smaointeachadh tuillidh na bha mi 'g radh, 'nuair a chuala mi guth ciuin, caol nach b'fhiosrach mi leithid a chluinntinn riamh roimhe. Shaoil mi gu'm b'e spiorad na bardachd a thainig le teachdaireachd g'am ionnsaidh, no a thilgeil falluinn, no blaigh-lìn, no leith-phlaide, no gioball mar sin tharum, mar a thachair do mhuinntir eile air an cuala mi iomradh. Chum mi suil ris an fharadh air chor 's gu 'm bithinn deas a cheapadh ni sam bith a dh' fhaodadh tuiteam as a' chearn sin; ach cha robh ni ri fhaicinn. Dh' eisd mi greis ris a' cheol-shìth so, 's gu dé b' iongantaiche leam a chluinntinn na fonn aon de 'm orain fein. Bha bòsdan beag ann an oisinn anns an robh mi gleidheadh spruidhleach phaipeirean. Thog mi 'm brod dheth gu faicilleach, 's gu dé bha 'n so ach luch a rinn a dachaidh am measg nam paipeirean. Bha cuid de na paipeirean sin a bha gle mhiadhail agam fein, gu sonraichte orain a' Bhaird Luideagaich. Thagh i mach a measg chàich oran a rinn mi do m' chéile pòsda, 's thug an creutair uilc (an luch) an

t-oran lurach sin 'na mhìle criomag, 's rinn i leab-urlair dhi fein 's d'a muirichinn 'na theis-meadhoin. Tha mi 'm beachd gur ann am feadh a bha i a' criomadh, 's a' cuimireachadh a' phaipeir air son a nid a fhuair i blas air an oran; 's gu 'n do thaitinn e cho maith rithe, 's gu 'n do leig i earrann deth thar a slugan, 's gur e sin a thug a' bhuaidh-chiuil dhi. Co-dhiù, bha i nis 'ga channtaireachd do na sgriotachain aice, direach mar a b' abhaist domhsa bhi 'ga channtaireachd do 'm fheadhainn fein." "Tut! tut!" arsa mo charaid, "tha eagal orm fein nach do lean thu ro dhluth do smior na firinn anns an ni sin; co chuala riamh iomradh air luch a' canntaireachd?" "Nach cuala?" arsa mise. "Mata, co-dhiù chuala no nach cuala, no co-dhiù a lean mise ri smior na firinn no nach do lean, cha ruig sibhse leas a bhi cho mionaideach m' a dhéighinn: cha tric leamsa facal a chur an aghaidh nan rò-sgeul a bhios sibhse 'g innseadh." "So agad tigh na céilidh," ars' esan, 's e 'g amharc cho gruamach ri fuaradh froise.

Cha b' e sin an tigh suarach, 's cha b' e chuideachd shuarach a bha cruinn; 's ceart mar thuirt mo charaid, bu daoin' ainmeil a' mhor-chuid de na bha làthair. Thòisich na sgeulachdan. Thug Fear-an-tighe dhuinn "Gaisgeach na Sgéithe Deirge." 'S maith a bu chuimhne leamsa cheart sgeulachd a chluinntinn air a h-aithris le Iain MacFhearchair a bha 'n Colasa; ach tha latha no dhà bho sin. 'Nuair a bha crioch air an sgeulachd, thòisich deasbaireachd mu chiall cuid de na facail a bha air an gnathachadh innte. Shaoil mise gu'm b' aithne dhomh Gaidhlig, ach, mo chreach! 's beag a b' fhiach mo Ghaidhlig-sa am measg nan daoine sin. Cha 'n e

mhain gu robh iad mion-eolach air a' Ghaidhlig, bha iad a bharr air sin coimhlionta ann an cànainean eile bha cuideachail a chum solus a thilgeadh air an ni a bha dorcha dhuinn 's a' Ghaidhlig. Thionndaidh an sin an seanachas air ciall no seadh nan seann sgeulachdan sin, no an robh seadh idir annta. Chuir e iongantas orm a chluinntinn nach ann gun seadh a tha iad, 's gu bheil daoine foghluimte a' caitheamh moran saoithreach riu, 'g an tional feadh gach duthcha 's a bheil iad r'a fhaotainn, a' lorgachadh a mach nan rathaidean air an d' thainig iad g' ar n-ionnsaidh-ne, 's 'g am mion-sgrudadh a chum beachd a tharruing uapa air a' ghne dhaoine am measg an d' eirich iad an tùs; 's gu bheil iad mar sin airidh air àite nach suarach am measg litreachas an t-saoghail. "Ubh! Ubh!" arsa mise rium fein, "a reir so, rinn Iain MacFhearchair còir seirbhis nach beag do litreachas a dhuthcha, anns an sgeulachd so chumail a lathair."

An deigh nan sgeulachdan, bha ceol is fearas-chuideachd againn a bha fior thaitneach; ach an deigh sin, thainig an ni bu taitniche leamsa na h-uile ni eile—an t-suipeir—'s cha b'i 'n t-suipeir ach a leithid! An deigh na suipearach bha pioban is *cigars* 'g an tarruing. Cha robh agamsa ach seana chutag dhubh, 's bha nàir' orm a toirt am follais, ach thairg duin'-uasal caoimhneil *cigar* dhomh, 's ghabh mi sin. Cha 'n eil mise suas ris na gnothaichean riomhach sin, 's tha amharus agam gur e 'n ceann cearr dheth a chuir mi 'm bheul. Cha tàirngeadh an rud grannda deo, 's bha smùdan an uilc as a' cheann eile, a bha dol cho direach ann am shroin 's ged a b'e am ball-airneis sin a b' aon luidheir air an tigh. Tha mi smaointeachadh gur e sin a thug an deur air an t-suil

agam 'nuair bha mo charaid a' seinn "An gleann 's an robh mi òg." Ach sin agaibh mar thà, 'nuair a bhios duine am measg dhaoine mora 's gun e suas r' an doighean, faodaidh e bhi cinnteach gu 'n eirich tubaist dha.

Chaidh an tìm seachad cho luath ri saighead-sìth, 's thainig dà-uair-dheug a dh' oidhche mu 'n do smaointich sinn air gluasad; ach mu dheireadh thòisich sinn air dragh-adh ar cas 'n ar deigh, 's iad gle neo-thogarrach a thighinn.

Dh' fheoraich mo charaid dhiom ciamar a thaitinn a' chéilidh rium. "A' chéilidh!" arsa mise, "ma 's ann mar sud a thàtar a' gleidheadh na céilidh a nis, rachainn-s' air chéilidh a h-uile h-oidhche 's t-seachduinn,—a Dhòmhnach, a Luan, 's a Shathurna. Tha mi 'g radh ribh, gu 'm b' fhiach an t-uisge-beatha fein dol a h-uile ceum de 'n astar air a shon. 'Nuair a bha sibhse gabhail an orain, thug mise srùbag as mo ghloine, gun fhios do chàch, 's tha mi 'g radh ribh gu 'n d' thug e meall ann am mhuineal cho mor ri cnap buntata." "Tut! tut!" ars' esan, "C' arson nach do chuir thu uisge 'na cheann? Bha 'n t-uisge-beatha sin mar a dh' fhag e Lamh-phròaig an Ile." "Nach coma leam," arsa mise, "co an lamh no chas a dh' fhag e; an saoil sibh an robh mi dol a thruailleadh tiodhlacan an fhreasdail mar sin?

Ach cha b' urrainn domh gun bhi smaointeachadh air an atharrachadh a thainig air an t-saoghal o'n a b' abhaist domhsa bhi dol do thigh baintreach Dhughaill Chiobair, 's a bhiodh am boirionnach laghach sin ag innseadh sgeulachdan do dh' Iain a h-ogha 's dhomh fein, gus am biodh ar suilean an impis leum as ar cinn leis an eagal. Tha cuimhne shonraicht' agam air aon de na h-oidhchean sin. Bha na

sgeulachdan air an oidhche sin cho lan de chulaidh-uamhais s gur gann a rachadh agams' air seasamh air mo chasan leis an eagal, 'nuair thainig an t-àm dhomh dol dachaidh. Bha 'n oidhche cho dorcha ri toll-guail, 's bha mu thuaiream dà cheud slat a dh' astar eadar an dà thigh, agus mu mheadhon slighe, bha dìg mhor dhomhain a bha 'm bitheantas lan puill is uisge. Leum mi air falbh, 's ruith mi cho luath ri fiadh na Beinne-brice, gus an do shaoil mi a bhi dluth air bruaich na dìge. Thug mi an sin duileum 's an adhar, 's thainig mi gu talamh, gu cruinn, cothromach, ann an teis-meadhoin na dìge. Cha luaithe bhuail mi 's a' pholl, na las e suas le teine-shionnachain leis am faca mi gu soilleir air a' bhruaich os mo chionn cruth an uamhais ! An t-each uisge ! Ghlaodh mi gu cruaidh leis an eagal. Thug esan leum as, 's rinn e sraigheadh. Ar leam gu 'n d' aithnich mi 'n sraigh-eadh. An àit an Eich-uisge, 's ann a bh' ann an seann each donn aig mo sheanair.

Gu firinneach b' uamhasach an saoghal a bh' ann 's an àm sin, cho lan de thaibhsean 's de bheistean mì-nadurra. Eadar an t-Each-uisge 's a' Chaointeach, am Beithir-sgiathach 's Leabhar nan Ceist, cha 'n 'eil fhios agam fein ciamar a bha balaich bhochda beo idir. Ach fhuair sinn cuidhte 's na trioblaidean sin uidh air n-uidh, ach ma fhuair, thainig feadhainn eile 'n an àite ; 's mur a b' iad a bu mhiosa cha b' iad dad a b' fhearr. 'S fhad' o'n a shuaip sinn an t-Each-uisge air son an Eich-iaruinn. Chuir sinn a' Chaointeach as a dreuchd 'nuair a fhuair sinn a mach gu rachadh againn air caoineadh air ar son fein. Fhuair sinn a mach mu 'n cheart àm nach bu bheo am Beithir-sgiathach

Chunnaic sinn le 'r suilean fein e 'na laidhe 's an uaigh—uaigh cho domhain 's gu robh an leac-lighe air uachdar na mìltean troidh air thiuighead, 's tha amharus agam gu robh e 'na laidhe an sin cian mu robh balach beag ann air am faodadh e eagal a chur, agus cian nan cian mu 'n do bhruadair Maois air na sè laithean. Ach gu dé dheth sin? Cha bu luaithe bha sinn saor o aon trioblaid na bha trioblaid eile 'na lorg. 'Nuair a bha sinn òg agus thar nan cluas ann an gaol, shaoil sinn nach robh trioblaid ann cho deuchainneach ris. Tha sinn a nis sean, agus thar nan cluas ann an ainbheach, 's tha fhios againn gur e sin trioblaid moran as deuchainniche na 'n gaol." "Nach ann mar sin," arsa mo charaid, "a chaidh ar beatha orduchadh o thùs:—

> "Rugadh an duine gu carraid
> Mar a dh' eireas sradan suas,"

'S cha 'n 'eil buannachd dhuinn a bhi ri monmhur, no bhi ghnath a' sealltuinn air an taobh as duirche de 'n neul. An àite sin, nach e 's còir dhuinn na sochairean a tha 'm freasdal a' buileachadh oirnn a ghabhail ann an spiorad taingealachd?" "Gu sonraicht'," arsa mise, "ma thig iad an dràsd s' a rithist ann an riochd Oidhch' air Chéilidh."

---

## OMAR KHAYYAM.

*Am bard Persianach.*

Mu'n àm 's an robh Macbheath,—mu'n d'rinn Shakespeare an dan-cluiche a tha dol fo 'n ainm sin,—a' gleachd air son a chinn 's a chrùin an aghaidh feachd Chaluim-a-Chinn-Mhoir, thainig an duin' ainmeil so, Omar Khayyám, thun an t-saoghail. Agus mu 'n àm 's an robh Mànus Casruisgte, Righ Norway, a' tarruing a luinge trasd an fhearainn aig an Tairbeart Cheinntrich, air chor 's gu rachadh aig' air a radh gu 'm b' eilean Cinntìre, fhuair Omar bàs. Tha e, mar sin, mu thuaiream ochd ceud bliadhna bho 'n a chuir Omar r'a chéile na rannan sin a dh' fhag e 'n a dheigh fo 'n ainm air a bheil iad air an cur a mach,—"An Rubáiyat aig Omar Khayyám."

Cha 'n 'eil cinnt air a' cheart bhliadhna 's an d' rugadh e, ach tha fhios gur ann am baile beag dluth air Naishapùr, ann an roinn Chorassain de rioghachd Phersia a thachair dha bhi air a bhreith.

Feumar a radh ged a bha 'n duine so ainmeil 'na latha 's na linn fein, nach d' thainig ach fior bheagan de mhion-chunntas mu bheatha nuas g'ar n-ionnsuidh. Tha e coltach gu robh a pharantan an staid chothromaich, oir fhuair Omar an t-ionnsachadh a b' fhearr a bha dol aig an àm. 'S

ann an Ard-oil-thigh Naishapùir a fhuair e fhoghlum, 's a reir coltais, rinn e deagh bhuil de 'n teagasg a fhuair e. Tha e fein ag innseadh dhuinn mu dhéighinn so :

"Luchd foghluim theagaisg dhomh gach ni fo 'n ghrein,
'S thug mi, gun teagamh, leam na b' eol daibh fein ;
Ach brigh an iomlain dhomh, de'n eolas bhaoth,—
Mar uisge thàinig mi is théid mar ghaoth."

Aig an Oil-thigh, chuir e eolas air dà ghill' òg, comh-aoisean dha fein, d' am b' ainm Abdul-Khassan agus Hassan Sabbah. Is ann bho aon dhiubhsan, Abdul-Khassan, a fhuaradh a' mhor-chuid de na 's aithne dhuinn mu dhéighinn Omair. Mu 'n d' fhag an triuir ghillean òga so an t-Oil-thigh rinn iad co-chordadh eatarra fein, gu 'm biodh iad cuimhneach mu chàch a chéile, agus co air bith dhiubh a thigeadh gu inbhe ard 's an t-saoghal, no a dheanadh saoibhreas, gu'n cuimhneach-adh e air càch. Fhuair Abdul-Khassan air aghaidh gus an robh e, mu dheireadh, 'na Ard-riaghlair air an rioghachd, fo Alp Arslan, a bu righ air Persia aig an àm. Chum Abdul r'a ghealladh ; thug e àit ard do Hassan Sabbah an cùirt an righ, agus thairg e leithid eile do dh' Omar ; ach chuir esan cùl ris an tairgse so, ag radh gu 'm b' fhearr leis a bhi air a dhoigh fein, gun suim, gun churam, ag òl fiona 's a' deanamh rann ; no mar thuirt e fein ann an té de na rannan sin :

"Thoir crioman arain dhomh is searrag fhion',
Leabhar rannan, mar-ri caraid mìn,
Is craobh an fhasaich deanamh sgàil o 'n ghrein ;
O, bhiodh am fasach dhomh mar Phàras fein !"

'Nuair a chuunaic Abdul-Khassan so, agus speis mhor a bhi aige do dh' Omar, thug e dha còir, ann an saor dhuais, air roinn mhaith de theachd-a-stigh a' bhaile-mhoir, Naishapùr, anns an robh Omar a' gabhail comhnuidh. Beagan bhliadhnachan 'na dheigh sin, thug e dha lan ughdarras thairis air Ard-*Observatory* na rioghachd. Tha e againn air ughdarras Tarik-ul-Hukama, gu 'm b' e Omar duine a b' fhoghluimte 's an rioghachd, cha b' ann a mhain anns gach foghlum a bha cumant' am Persia, ach gu robh e fiosrach ann an litreachas na Gréige. A bharr air so, chaith e cuid d'a uine a'geur-bheachdachadh air oibrichean Naduir, 's air na laghanna nadurra bha riaghladh gach ni cho fhad 's a bu chomasach dha sin fhaotainn a mach. Chaith e earrann eile d'a uine ri speuradaireachd. Cha chuir e, mar sin, iongantas oirnn gu robh an *Observatory* air a cur fo churam ; ach chuireadh e iongantas gu leòir oirnn na'n creideamaid an teisteas a bha e toirt air fein, 's e sin nach robh ann ach am misgear. Tha e 'g innseadh dhuinn mar so.

" Anns an tigh-òsda rinn mi m' fhail 's an smùr,
Is dhealaich mi ri m' chòmhdach ann 's ri m' thùr ;
Gun dùil, gun dochas, is gun eagal Dé,
A' snamh gu ceolar ann an gloir gun stéidh."

Co as urrainn so a chreidsinn air duine bha cho foghluimte 's a bha 'n duine so a reir teisteas a chomh-aoisean fein, 's a bha am mor urram aig uachdarain na rioghachd, 's a dh' ath-leasaich Mìosachan Phersia, gus an d' fhag e cho neo-mhearachdach e 's a tha am Mìosachan againne air an latha-diugh?

Tha Abulfeda, an t-eachdraiche, a' daingneachadh ugh-darrais eile thaobh foghluim agus farsuinneachd eolais Omair, ach tha e cur ris na dh' fhoghluim sinn bho chàch, gu robh Omar toigheach air bardachd 's air fearas-chuideachd, 's nach robh e cur moran luach air fhoghlum fein, no air na nithe sin a rinn e choimhlionadh. Tha e fein ag innseadh dhuinn mu thiomchioll a' Mhìosachain, nach do rinn e de dh' ath-leasachadh air ach an la-dé a chaidh seachad a dhubhadh a mach, 's gun suim a ghabhail de 'n la-màireach nach d' thainig fathast. Tha so a' toirt 'n ar cuimhne briathran Fear-teagaisg a b' àirde na Omar: "No biodh ro-churam oirbh mu thiomchoil an la-màireach; is leòir do 'n latha olc fein." Tha Omar, mar so, gu minic, a' cur firinnean cudthromach an ceill, ach air mhodh cho caoin-shuarach 's gu faodar, gu tric, gabhail thairis orra gun mhoran suim a thoirt d' am brigh. Aig a' cheart àm, tha e soilleir gu leòir nach robh e fein idir cho suarach mu na nithe sin 's a bha e gabhail air. Gheur bheachdaich e air laghanna suidhichte naduir, 's thug e fainear grian is gealach, reult is talamh, cho cinnteach, neo-mhearachdach, a' gleidheadh, le chéile, an cùrsa suidhichte chaidh orduchadh dhaibh o thùs. Gach creutair a reir a' ghne a' coimhlionadh na criche chum an do chruthaicheadh e. An duine mhain, a reir coltais, air a thilgeadh air an t-saoghal, gun stiuir, gun chompaist, gun chairt-iuil air an seol e, agus buailteach gu bhi air a thilgeadh thuig' agus uaithe leis gach gaoth a shéideas. Is ann mar so, a reir coltais, a thaisbean na nithe sin iad fein d'a inntinn. Chaidh e cho fhad 's a bheireadh solus is eolas naduir e 'na oidheirp a dh' fhaotainn freagairt do'n cheisd chudthromaich sin, ciod e do ghnothach-s' an so, Omair? Tha e fein ag radh,

" O mheadhon talmhainn dh' eirich mi gu seimh,
Gu cathair Shatuirn anns an t-seachdamh neamh
'S ged dh' fhuasgail mi 's an t-slighe iomadh dul,
Cruaidh-shnaim ar crannchuir dh' fhairtlich orm gu tur

Ann an àit eile, tha e 'g radh mu 'n ni cheudna,

" An so tha sinn air chuairt fad là no dhà,
Air bheagan buannachd dhuinn ach péin is cràdh ;
'S a' fagail ceisd ar bith gun fhuasgladh réidh,
An rathad gabhaidh sinn gun suil 'n ar déigh."

Cha'n ann idir troimh aineolas air teagasg Eaglais a dhuthcha a bha inntinn Omair 's an t-suidheachadh so, ach a chionn nach b' urrainn da moran de 'n teagasg sin a chreidsinn. Bha lan-fhios aige gu robh cheart uidhir fiosrachaidh aige fein mu na nithe sin 's a bha acasan a bha gabhail os laimh a theagasg. Bha 'n Eaglais laidir aig an àm ; 's e sin ri radh, bha Chléir lionmhor, agus a' gnathachadh cumhachd mor thar an t-sluaigh ; ach bha iad fein saoghalta agus cealgach. Cha b' urrainn, mar sin, gu 'm biodh mor-bhàigh aig Omar ris a' Chléir, 's cha mhò a b' urrainn gu 'm biodh spéis aig a Chléir do dh' Omar. 'S e mar bha, na'm bu duine cumant' e, nach robh bheatha tearuinte 'n am measg ; ach bha meas mor aig an righ air Omar, agus b'e ard-fhear-riaghlaidh na rioghachd a shar-chompanach. Cha robh e, mar sin, soirbh do 'n Chléir am mì-run 'na aghaidh a thoirt gu buil. Chaidh, gun teagamh, casaid no dhà chur 'na aghaidh air son a mhì-chreidimh, ach bha Omar cho eolach 's a' Chóran (leabhar naomh luchd-leanmhuinn Mhohammed) 's a bha iad fein, 's bha e daonnan deas a dhearbhadh gur ann aige-san a bha an creideamh fior, 's gu robh a luchd-casaid tur am mearachd.

Cha robh aca, mar sin, ach cur suas le Omar mar a b' fhearr a dh' fhaodadh iad, ach bha e fein 's a rannan "mar sgolbaibh 'n an taobhan."

Bha gnothaichean a' dol air an aghaidh mar so, Abdul Kassan a' riaghladh na rioghachd gu sicir, teòma; Omar, a reir a chunntais fein, ag òl fiona 's a' deanamh rann, ach, aig a' cheart àm, a' toirt fainear gu robh a' ghrian 's a' ghealach ag eirigh 's a' laidhe aig na h-amannan suidhichte; agus a' Chléir, faodaidh sibh a bhi cinnteach, a' gleidheadh suil bhiorach air giulan Omair.

Bha aon eile de 'n triuir chompanach a rinn an co-chordadh a dh' ainmich mi; b'e sin, Hassan Sabbah, esan d' an d' thug Abdul Khassan an t-àite 'n cùirt an righ. Bu duine comasach Hassan air doigh no dhà, ach an daor-shlaightire 'na dheigh sin. Aig an àm so, bha e strì, gu cealgach, ris an fhear a bhuilich an t-àit air a chur as a riaghlaireachd, agus e fein a chur 'na àite. Cha do shoirbhich sin leis; chaidh a chuilbheartan a dheanamh follaiseach 's chaidh fhogradh a mach as an duthaich fo throm mhasladh.

Cha ruigeamaid a leas tuillidh gnothaich a ghabhail ri Hassan, ach gu 'n do thachair, gu mi-fhortanach, gu 'n d'thug e aon ni gu crich a bhean gu dluth ri leas Omair. 'Nuair a dh' fhag Hassan cùirt an righ, thug e cearn iomallach de 'n duthaich air, far an do chruinnich e mu 'n cuairt air buidh-eann de dhaoine coirbte mar e fein. Shuidhich iad iad fein am measg bheanntan iomallach an àite sin, leis an run shuidhichte gu 'n cuireadh iad gu bàs gach aon de dhaoine-mora na rioghachd, an aghaidh an robh gamhlas aca. Air

son na criche so, chuir iad a mach teachdairean diomhair am fad 's am fagus, agus troimh 'n cuilbheartan chaill iomadh duine fiachail a bheatha, agus am measg chàich Ard-riaghlair na rioghachd, Abdul Khassan.

Bha so 'na bhuille gle throm do dh' Omar, 's bha e air a leantainn le buill' eile, neo-air-thaing cho trom, ann am bàs an righ, Malik Shah, aig an robh mor spéis do dh' Omar. Thainig am bàs car obann air an righ, 's cha b' ann gun amharus a bhi air an droch dhuine so, Hassan, gu robh lamh aig' ann.

Tha e car iongantach gu 'n d' fhuaradh iomradh 's na cearnan so air Hassan iomadh linn mu 'n d' thainig cliu a chompanach fhiachail gu 'r n-ionnsuidh. Thàtar ag radh gu 'n d' thainig na *Crusaders* trasd air 's an Airde-n-ear, 's gur e droch chliu an t-saoghail a bha ac' air. Tha e air a radh, mar an ceudna, gur ann bho ainm an duine so a thainig am facal a tha againn 's a' bheurla a' ciallachadh mortair, 's e sin *assassin*, ach biodh so mar a dh' fhaodas e, cha bhi tuillidh gnothaich againn ri Hassan Sabbah.

Ann am bàs an righ agus an ard-riaghlair, chaill Omar an cul-taice cumhachdach a bh' aige 's na daoine sin. Bha e nis soilleir dha gu feumadh e tuillidh faicill a ghnathachadh a thaobh na Cléire. À chum na criche so, rinn e'n turus sin a tha mar fhiachaibh air gach deagh Mhohammedanach a dheanamh, 's e sin, an turus gu Mecca, far a bheil Ard-theampull an Fhàidh aca. Tha 'n teampull so do na Mohammedanaich mar bha teampull Ierusaleim do na h-Iudhaich. An deigh so cha do chuir a' Chléir uidhir dragh air Omar; cha 'n e gu 'n do leig e dheth a bhi deanamh

rann 's ag òl fiona ; ach, maith dh' fhaoidhte, nach robh iad cinnteach dé cho fhad' 's a bha e glic dhaibh dol an aghaidh duine cho comasach air e fein a dhion 's a bha Omar.

Bha, a reir coltais, meas mor aig a' ghineal òg a bha faighinn am foghluim aig an Oil-thigh air Omar. Bha e cleachduinn a bhi labhairt gu follaiseach riu mu nithe bhuineadh do theagasg, gu sonraichte mu fheallsanachd. Thainig aon de'n òigridh sin a thachair a bhi dol air thurus a dh' fhaicinn Omair, 's a dh' fhagail beannachd aige mu 'n trialladh e air a thurus. Bha Omar a nis 'na sheann duine, 's 'nuair a bha e dealachadh r'a charaid òg, dh' fheoraich e dheth, cuin a bha fiughair aige bhi air ais? Dh' innis a charaid sin da. "Mata," ars' Omar, "cha bhi mise romhad 'nuair a thilleas tu, ach gheibh thu m' uaigh far an comhdaichear i gach bliadhna le blàth an ùr-chéitein." Chuir so iongantas air an òganach, oir tha e ionann 's air a thoirmeasg anns a' Chóran do neach sam bith a radh c' àit am bi e air adhlac. 'Nuair a thill an gill' òg so bharr a thuruis dh' fharraid e air son Omair, 's chaidh innseadh dha nach bu bheo e. Chaidh e air ball a shealltainn air son uaigh an duine chòir, 's fhuair e i dluth air lios mheasan, agus an leac-lighe comhdaichte leis na blàthan a bha tuiteam bharr nan craobh.

"Co-dhiù aig Babilon, no Ispahán ;
Co-dhiù tha' n cup de mhil no dhomblas lan,
Tha fion na beatha sruthadh, braon air bhraon ;
Tha chraobh a' call a duille, aon air h-aon."

So mar bheachdaich Omar fein air laithean an duine, 's faodaidh sinn a thoirt fainear nach 'eil a bhriathran eu-

cosmhuil ris na briathran a chuireadh am beul Iob air an ni cheudna:

> " Amhluidh mar shruth a ruitheas bras,
> 'S nach pill air ais r'a shliabh ;
> Tha latha 's bliadhna 's linn dol seach,
> 'S cha phill ri neach an triall."

'S e bha mhiann orm 's an àite so, an deigh cunntas aithghearr a thoirt dhuibh air beatha 'n duine so, dol air m' aghaidh a labhairt air a' ghne bhardachd a dh' fhag e 'na dheigh ; agus a chur fa 'r comhair an t-eadar-dhealachadh a tha eadar inntinn Omair, mar tha i air a foillseachadh dhuinn 'na bhardachd, agus inntinn nan daoine air a bheil sinn eolach ann am bardachd ar duthcha fein. A chum na criche so, thionndaidh mi cuid de rannan Omair gu Gaidhlig, air son an cur taobh ri taobh ri cuid de rannan nam bard againn fein, a leigeil ris dhuibh an t-eadar-dhealachadh a tha am bheachd ; ach tha e soilleir nach ceadaich an uine dhuinn dol cho domhain 's a' chùis aig an am. Faodaidh mi, air a shon sin, a chomharrachadh a mach dhuibh, ann am beagan fhacal, far a bheil am bard Persianach agus a' mhor-chuid de na baird Ghaidhealach a' dealachadh gu tur.

Tha, mar as trice, na baird Ghaidhealach, a' sealltuinn air aghaidh Naduir, le suil gheur, shoilleir, 's a' cur an céill ann an cainnt phoncail, dhealbhaich, an *ni* mar a tha e 'ga thaisbeanadh fein do 'n t-suil, ach is ainneamh leo Nadur a cheasnachadh,—ciamar tha sud mar sud, no c'arson a tha so mar so. Feumaidh sinn aideachadh gu bheil am bard, air uairean, a' cur tuillidh dreach air an *ni* na tha barantas aig' o'n t-suil air a shon. 'Nuair a tha Alastair Mac Mhaighstir

Alastair a' comhdachadh bruachan Allt-an-t-siùcair le lusan a bha eu-comasach a bhi lathair do 'n t-suil,—ma bha iad idir 's a' choimhearsnachd,—air a' 'mhaduinn chubhraidh chéit,' air a bheil e seinn; 's an uair a tha Donnachadh Bàn ag ainmeachadh "fàileadh nan su-craobh is nan ròsan" am measg nan nithean taitneach a bha ri 'm faotainn air Beinn-Dòrain, tha amharus againn gur ann a mhain an suil na h-inntinn a bha na nithe sin, 's nach robh iad a lathair do 'n t-suil chorporra Ach biodh sin mar a dh' fhaodas e, 's e tha mi ciallachadh gur e mhain aghaidh naduir a tha iad a' toirt dhuinn, agus nach 'eil iad ach fior ainneamh a' dol na 's doimhne. Tha Omar, air an laimh eile, daonnan mothachail nach 'eil 's an t-suil ach an sgàthan air a bheil faileas an ni air a thilgeadh, 's gur ann 's an inntinn a gheibhear brigh an ni, ma tha e idir r'a fhaotainn. Tha e sealltainn air aghaidh naduir le suil thlusail, bhàigheil, 's a' toirt fainear a' Chéitein,

"Le lamh gheal Mhaois a' comhdach' gheug le blàth,
Is anail chubhraidh Chriosd toirt beatha 's fàis."

Ach tha e ghnath a' strì ris a' chùirtein a thogail bharr aghaidh naduir, 's tha e diombach a chionn gu 'n do dhiult nadur an diomhaireachd fhoillseachadh dha.

"A ghaoil, na'm b' urrainn dhuinne ris-san strì,
'S tuigs' fhaotainn air stiédh shuidhichte an ni,
Nach brisdeamaid 'na bhloighdean e, 's a rìs
Ath-dhealbh na 's dluithe do lan run ar crì'?"

Ach tha daonnan an roinn-bhrat dorcha sin eadar e fein agus am fiosrachadh a b' àill leis fhaotainn. Tha e ghnath, aghaidh ri aghaidh, ris an dorus ghlaiste sin air son nach d'fhuair

e 'n iuchair. Tha mar so na baird againne a' sealltainn air nadur o'n taobh a muigh. Tha iad a' gabhail ri ordugh na cruinne mar a tha sin 'ga thaisbeanadh fein dhaibh, 's mar a tha iad fein 'ga thuigsinn Ach calg-dhireach an aghaidh sin a bha an spiorad 's an robh Omar a' sealltainn air an t-saoghal. An àite gabhail ri suidheachadh na cruinne mar a tha sin 'ga fhiosrachadh fein dhuinn, 's ann a bha esan a' cruaidh-ghleachd an aghaidh nan cuibhreach leis an robh an suidheachadh sin 'ga chumail ceangailte; cuibhrichean, a reir a bheachd-san, nach robh idir cothromach, 's an aghaidh an robh e ghnath a' cruaidh-ghearan,—mar eisimpleir,

" Ri m' ghearan eisd-sa anns na neamhan shuas;
Cuir saor o m' chuibhrichean mi, 's gabh dhiom truas;
Ma 's ann do 'n phràbar a tha 'm fàbhar tric,
Seall air mo chàs-sa, cha 'n 'eil mi ro ghlic.

Thuirt mi gu 'n do ghabh na baird againne ri ordugh na cruinne mar bha iad fein a' tuigsinn sin. Maith dh'fhaoidte gu 'm biodh e na bu dluithe do 'n fhirinn na'n abrainn gu'n do ghabh iad ri teagasg na h-Eaglais air a' chùis, agus sin gun bhi air an gluasad a nunn no nall le teagamh, no le spiorad neo-chinnt sam bith. Theagamh gur e so an t-aobhar nach 'eil iad a' gabhail tuillidh gnothaich ri taobh spioradail na cùise. Co-dhiù, tha sinn ag ionndrainn, anns a' mhor-chuid de bhardachd ar duthcha, na sula tha sealltainn troimh nadur a mheorachadh air a' chumhachd a tha air a cùl. Chuir Omar, air an laimh eile, cùl ri teagasg Eaglais a dhuthcha fein, a chionn nach b' urrainn da mhor-chuid de 'n teagasg sin a chreidsinn. Chaidh inntinn dhomhain, gheur, a bhuil-eachadh air gu nadurra, 's bha 'n inntinn sin air a neartachadh

's air a h-uidheamachadh gu fialaidh leis a' ghne oilein a fhuair i. Cha robh e comasach d'a leithid sin de dh' inntinn a bhi sasaichte le faoin sgeul, no baoth mhìneachadh air ni sam bith leis am bu mhaith leatha eolas cinnteach fhaotainn. Bha Omar, mar so, a reir earail an Abstoil, a' strì ris na h uile nithe dhearbhadh, ach cha robh e furasda dha dearbhadh a riarachadh inntinn fein fhaotainn air ni sam bith. Bha e, gu sonraichte, neo-thoilichte le cho beag soilleireachaidh 's a fhuair an duine air ciall a thuruis fein troimh 'n t-saoghal so; a chor truagh ré a thuruis, agus cho neo-dhaingnichte 's a tha bunait a dhochais air son saoghal as fearr. Faodaidh sibh a bhi cinnteach nach robh e taitneach do 'n Chléir an leithide so de cheistean cruaidh a bhi air an cur cho fosgailte le a leithid so de dhuine. Duine bha 'g òl fiona gu follaiseach; ni a tha air a thoirmeasg 's a' Chóran; agus a' deanamh rann anns an robh buaidhean an fhiona sin air an àrd-mholadh. A thuillidh air sin, duine bha cur teagamh anns an neamh a bha iadsan a' teagasg a bha air ullachadh fa 'n comhair-san a bha dileas do 'n chreideamh air thalamh; neamh anns a bheil òighean maiseach a' fritheasladh orrasan a tha troimh chreideamh air an deanamh iomlan. Cha b'e sin a' ghne neimh a shasaicheadh Omar, no a bha idir 'na bheachd; tha e fein ag radh,

"Ri neamh 's ri ifrionn sheall mi suas 's a sios;
Troimh chuairt na siorruidheachd 's air m' ais a rìs;
Thuirt Aosd nan Laithean rium gu robh o chein,
Mo neamh is m' ifrionn ann am anam fein."

Tha na cùisean a bhi mar so eadar Omar 's a' Chléir, agus an staid neo-chinnt 's an robh e mu thimchioll nithe spioradail,

a' mìneachadh, ann am mor thomhas, a' bhlais ghairg a tha air cuid d'a rannan :

" Do mheas na cinnt cha spion thu dearc no dias ;
An ceum do 'n fhion-lios sin cha d' fhuair thu riamh."

Mar so, 'nuair chunnaic Omar nach b' urrainn da na b' fhearr a dheanamh dheth, shuidh e sios, ma 's fhior e fein, a dh' òl fiona 's a sgriobhadh rann, a' dubhadh a mach an la-dé chaidh seachad, 's a' cumail inntinn saor bho iomaguin mu 'n la-màireach nach d' thainig fhathast,

" A ! lion an cupan, ciod am feum bhi ghnath,
A' caoidh na h-aimsir a chaidh seach cho tràth ;
An dé chaidh seach, 's am màireach co a chì,
Ma tha 'n diugh taitneach, meal e reir do chrì'."

Bu choma leis daoine a bhi ghnath fo ro-churam mu thiomchioll nithe an la-màireach ; dhaibh-san thug e chosmhalachd so :

" Thuirt breac ri tunnaig, ' teicheamaid gu luath,
Mu 'n tràigh an linne gus an grinneal cruaidh'.
Ars' ise : 'nuair bhios mise spìonte 's ròist',
Ged thràigheadh an cuan tioram, dé sin domhs' ? "

Fo chleoc a' mhi-churam leis an robh Omar 'g a chomhdachadh fein, bha cridhe suairce, bàigheil, truacanta. Tha e rìs agus a rìs 'g ar n-earalachadh an aghaidh a bhi neo-fhulangach a thaobh muinntir eile :

" Do d' charaid, seadh, 's do d' namhaid, caoimhneas nochd ;
Cha dealbh an cridhe bàigheil ceilg no lochd ;
Ni mì-run namhaid dhuit á caraid gràidh,
'S ni caoimhneas caraid dhuit á broilleach nàimh."

'S a rithist:

> " Ach thar gach ni, do bhràthair bochd na claoidh,
> 'S na buair gu h-aimhreiteach a chlos a chaoidh;
> Ma 's àill leat sonas siorruidh bhlasad tràth,
> Pian t' anam fein, ach caomhain péin do chàch."

Tha fhaireachduinnean fein a' dol a mach thun gach creutair; thun luibhean na machrach,—eadhoin an dus fo bhonnaibh a chas a' faighinn cuid d'a aire, 'nuair a tha e 'g iarraidh air a charaid,

> " Gu h-aotrom saltair air an dus fo d' bhuinn,
> 'S gu'm b' aon-uair blàth-shuil e na h-àilleig dhuinn."

Na linntean do-aireamh a chaidh seachad bho 'n a thainig an duin' air thùs a dh' àiteach na talmhainn; na muillionan thar chunntais do shluagh a thainig 's a dh' fhalbh ré nan linntean sin; gach aon neach fa leth dhiubh, a' cur seachad a latha ghoirid, thrioblaidich fein, 's an sin a' snàg air ais thun an duslaich as an d' thainig e. 'S e, gun teagamh, a leithid so de smuain a bhrosnaich an inntinn Omair an earail d'a charaid,

> " Gu h-aotrom saltair air an dus fo d' bhuinn."

So agaibh a rìs a' cheart smuain air dhoigh eile,

> " Chunnaic mi creadhadair a' fuineadh crèadh,
> 'Nuair rinn i labhairt ris gu soitheamh, sèimh;
> 'Gu réidh, a charaid; guidheam ort, gu réidh;
> Ceart mar tha thusa 'n diugh, bha mise 'n dé'!"

Cha 'n e mhain an duslach a bha co-cheangailte r'ar daonnachd a tha tighinn g'ar n-ionnsaidh a rìs ann an cùrsa

naduir; ach aig a' cheart àm, fathunn mu dhéighinn a' sruthadh thugainn troimh na linntean a chaidh seachad :

"Nach d' thainig sgeul oirnn troimh na linntean céin,
A cheart co-ionnan ris an ni so fein ;
Mu 'n cheud chlod ùrach sin an tùs an ré,
D' an d' rinneadh duine ann an cruth a Dhé?"

An duine sin a dhealbhadh ann an cruth a Dhé, 's air an do bhuilicheadh anam mar shrad neamhaidh, do-mhuchte, comasach air nithean àrda ghabhail a steach, 's an rannsachadh; ach do nach do cheadaicheadh uile dhiomhaireachd na beatha so fhaotainn a mach. An duslach 's an do ghabh an spiorad so comhnuidh ré seal, a nis 'ga luasgadh le gaoth an fhàsaich, 's air a shaltairt fo bhonnaibh chas, a' dusgadh ann an Omar smuain mu chor an duine 's an t-saoghal, 's a' geurachadh inntinn gu bhi meorachadh air eachdraidh 's air crannchur ar daonnachd bho 'n

"Cheud chlod ùrach sin an tùs an ré,"

gu

"Ard ghairm na druma, 's crioch a' chruinne ché."

Sin agaibh, mata, an gleus air an robh Omar a' seinn; gleus, maith dh' fhaoidte, nach taitinn ri cluasan a tha cleachdte ri ceol as binne. Tha gleus no dhà ann air a faodar ceol a sheinn, ach cha 'n 'eil aona ghleus ann a fhreagras do na h-uile ceol.

Bho na h-eisimpleirean a thug mi dhuibh, bheir sibh fein fainear an t-eadar dhealachadh mor a tha eadar bardachd an duine so agus bardachd nan daoin' againne. Tha, gun teagamh sam bith, eadar-dhealachadh mor eadar an dà

dhuthaich,— duthaich na h-àirde-n-ear agus duthaich na h-àirde-n-iar,—agus tha fhios agaibh gu bheil buaidh àraidh aig a' choimhearsnachd 's a bheil duin' air a thogail, air an taobh a dh' ionnsaidh an aom a chàil. A dheanamh so na 's soilleire dhuibh: 'nuair a tha Donnachadh Bàn a' taomadh a mach a chridhe fein a' moladh nam beann 's nan gleann am measg an robh e air àrach, 's d' an d' thug e a leithid de spéis, tha sinne mothachail air ar cridhe fein a bhi mosgladh an co-fhulangas ri faireachduinnean a' bhaird, direach a chionn gu bheil a bhriathran a' toirt fa chomhair ar n-inntinn gach àit' is cuspair taitneach, am measg an robh sinn fein air ar n-àrach, 's a dhruigh cho domhain 'n ar nadur:

" B'e sin an sealladh éibhinn,
Bhi 'g imeachd air na sléibhtean,
'Nuair bhiodh a' ghrian ag éirigh,
'S a bhiodh na féidh a' langanaich."

'S e so guth na h-àirde-n-iar. Cha 'n 'eil guth na h-àirde-n-ear uile gu leir cho binn. A reir coltais, cha do dhruigh aghaidh a dhuthcha fein cho domhain an cridhe Omair; ach so agaibh facal d'a ghuth cho fad 's a tha sin a'beantainn ri aghaidh a dhùthcha. Tha e cuireadh a charaid thun

" Na stiallaig lombair air nach crom an spréidh,
Eadar am fàsach is an t-àiteach réidh;
Is far nach luaidhear ainm an rìgh no 'n deòir':
O, sìth do Mhamud air a chathair òir."

Cha ghluais so cridhe aon againne; "'S e farsuinneachd an t-sleibh" a b' fhearr a thigeadh ruinne na "an stiallag

lombair air nach crom an spréidh." Ach cha 'n 'eil uin' air dol na 's fhaide. Dh' fheuch mi ri seorsa beachd a thoirt duibh air Omar Khayyám, mar as aithne dhomhs' e. Chuir mi eisimpleir no dhà d'a rannan fa 'r comhair, sgeadaichte ann an deise Ghaidhealaich ; ach faodaidh mi innseadh dhuibh, nach 'eil e idir soirbh na rannan aig Omar a thionndadh gu Gaidhlig. Tha iad air an cur r'a cheile cho teann, chruaidh, sgaiteach, 's nach 'eil e furasda doigh labhairt fhaotainn 's a' chànain againne freagarrach air an son. Cha d' fheuch mi uime sin, ris an litir a leanachd, ach a mhain brìgh an ni a thoirt duibh cho dluth 's a b'urrainn domh sin a dheanamh. Is airidh bardachd Omair, mar bhardachd, air a' chliu as àirde, a reir mo bheachd-sa, ach tha mi creidsinn nach taitinn i ris a h-uile h-aon ; ach co d' an urrainn a h-uile h-aon a thoileachadh ?

---

## SMIOR NA FIRINN.

Fhir na Stiurach,—Chaidh mi ghabhail sràid, an la-roimhe, 's cha robh mi ach goirid o'n tigh 'nuair a thachair fear-eolais orm. Dh' fharraid e dhiom ciamar a bha mi. Thuirt mi gu robh gu maith: ciamar a bha e fein? Thuirt e gu robh gun deireas. A nis thuit e mach nach robh mi fein idir gu maith. Bha mi, mar a their na maraichean, air laidhe-thuige fad seachduin roimhe sin, 's chuala mi gu robh esan 's an t-suidheachadh cheudna. Cha robh aobhar fo 'n ghrein nach fhaodamaid an fhirinn innseadh, ach a reir coltais, 's i bhreug a bu deise. Dhealaich sinn an déigh dhuinn breug no dhà eile a chur ris an fheadhainn a dh' ainmich mi. Chuir so mi fein a smaointeachadh air cho breugach 's a tha muinntir an t-saoghail so air fàs, 's bha mi meorachadh air an ni, 'nuair chunnaic mi fear-eolais eile tigh-inn, agus sgonn de chù goirid tiugh aig' air ceann teadhrach. Cha do ghabh mi mor thlachd de 'n chù, bha 'm peirceall iochdair aige da no tri dh' oirlich na b' fhaide na 'm peirceall uachdair, 's a h-uile tosg a bha 'na chraos cho fada ri crann-tarrunn. Bha 'n da chluais dheth o'n fhaillean, 's an t-earball o'n eàrr. Cha bu chu boidheach air dhoigh sam bith e, 's cha b'i 'n t-suil bhoidheach no chaoimhneil a bha 'na cheann. Dh' iarr mi air a mhaighstir an teadhair a thochras thuige. Rinn e sin le lan-aighear nach bu bheag, a chionn mise bhi

an-earbsach as a chù. "Cù cho teò chridheach," ars' esan, "'s a laidh riamh ann am broilleach duine, agus sin agad far a bheil a leaba h-uile h-oidhche bhios mis' aig an tigh." "Cha 'n 'eil teagamh agam," arsa mise, "nach coimh-leapach gle ghrinn an cù, ach 's fearr leam am fear sin ann ad bhroilleach fein na 'm bhroilleach-sa." Thòisich e 'n sin air spleadhraich mu ghliocas 's mu threuntas a' choin, gus an robh mi seachd searbh dheth. A ghearradh goirid a rò-sgeul, thuirt mi fein nach bu ni sam bith sin lamh ri gliocas cu-chaorach a bh' agamsa. "Seadh," ars' esan, "agus ciod a ni 'm fleasgach sin?" "Ni," arsa mise, "a h-uile ni a theid iarraidh air a dheanamh, agus tuigidh e h-uile facal seanachais a bhios againn 'na lathair." "Ciamar a tha fhios agad?" ars' esan. "Mar dhearbhadh air sin," arsa mise, "thainig caraid thun an tighe, air an oidhche roimhe; duine a chunnaic moran de 'n t-saoghal, 's thòisich e air innseadh mu ghàbhadh cuain san robh e aon uair. Bha "Yarrow" 'na laidhe taobh na teine 's e cumail a chluais fosgailte. Mar bha naigheachd mo charaid a' dol air a h-aghairt, bha ghaillionn a rug air an luing aige a' fàs na bu chruaidhe 's na bu chruaidhe, gus mu dheireadh am b' fheudar dhomh fein mo chasan a chur am forcadh ris a' bhalla, eagal 's gu rachadh mo thilgeil air mo chinn-thota. Bha "Yarrow" a' fàs neo-shocair 's e dranndail ris fein. Thug mi bruideadh dha a chur clos air. Dh'amhairc e orm, agus air m' fhacal firinneach, chaog an slaoightire a shuil rium, a cheart cho cealgach 's ged a bhiodh e dol a shuaip each ri fear na naigheachd. Ach 'nuair a chual e iomradh air a' ghaoth bhi cho laidir 's gu robh i spionadh an fhuilt bharr cinn nan seoladairean, leum e air a bhonn 's

colg na dunach air. "Caisg do chù," arsa mo charaid. Thug mi fein pailleart do 'n chù 's thuirt mi ris gu 'm b' fhearr dha amharc as déigh a' chait 's gun fhios ciod a bha e ris. Am prioba na sul, bha e fein 's an cat ann am muinealan a cheile. Chuir sin stad obann air an naigheachd, 's dh' fhag mo charaid an tigh le freimseadh cho mor 's nach d' fhuair mi uidhir is beannachd fhagail aige." "Seadh, seadh," arsa fear a' choin fhiaclaich, "nach robh cho maith dhuit a radh nach do chreid thu na thuirt mise mu dhéighinn a' choin so?" "Ni h-eadh," arsa mise, "chreidinn-se ni sam bith mu dhéighinn a' choin sin." 'S cha mhor nach robh so fior, oir chreidinn ni olc sam bith mu'n cheart bhrùid. Smaointich mi nis gu 'm bu leòir, air son aon latha, na dh' innis mi bhreugan, 's thionndaidh mi mo cheum dhachaidh, ach mu'n do rainig mi an tigh, thachair fear eil' orm. Fear de 'n t-seorsa sin aig a bheil slugadh cho farsaing air son naigheachd fhior no bhreugach, 's gu sluigeadh e Ionah 's a' mhuc-mhara gun uidhir is fiacail a chur orra. Rinn mi deas air a shon 's dh' innis mi dha té de na breugan mora sin a bhios mi 'g innseadh do "Fhionn" corr uair, 's rinn mi 'm brochan cho tiugh air a shon 's gu'n seasadh maide na poite ann, ach cha do chuir sin gaise air. 'S ann a thuirt an duine truagh, 'nuair bha crioch air mo naigheachd; "O, dhuine ghaolaich, nach eil fhios gur fior sin?" Tha mi 'g radh ribh gu'n duraichdinn a bhreabadh.

Bh' uaithe so, tha mi 'n dochas gu bheil e soilleir dhuibh cho breugach 's a tha h-uile duin' ach mi fhein, 's airson aon dad a chaidh mi thar smior na firinn, gur iad na daoine baoghalt' a thachair orm a bu choir-

each. 'S e mar a thà, 'nuair a theid breug shnasmhor innseadh dhomh fein, gu bheil mi deas 's a' mhionaid a thoirt té seachad a bheir barr air an té a fhuair mi. 'Nuair fhuair mi dhachaidh 's mo phiob a lasadh thug mi greis a' meorachadh air an ni—cho deas 's a tha daoine leis a' bhréig, eadhoin 'nuair nach eil i a chum buannachd aimsireil dhaibh. Thug mi fainear gu bheil e fasanta 'n ar measg a bhi sealltuinn air gach seann sgriobhadh is seann radh a thainig a nuas g' ar n-ionnsaidh le liathtas na h-aoise air, mar gu 'm biodh e air a dheachdadh le spiorad na firinn. Thug mi air an aobhar sin suil air feadh nan gnath-fhocal dh' fheuch ciod a bh' aig na seann-daoine ri radh mu'n bhréig. Tha amharus agam, aig a cheart àm, gu bheil an gnath-fhocal coslach ris an fhaidheadaireachd; gu faod sibh ciall sam bith a thoilicheas sibh a thoirt as; agus gu faod sibh uidhir de ghliocas 's a tha agaibh fhein r'a sheachnadh a chur ann, ach nach fhaigh sibh a bheag no mhor as, ach direach na chuir sibh ann. B'e, mata, a cheud radh a thachair orm mu'n bhréig, "Is feairde duine breugach fianuis." A nis, air chor 's gu'm biodh an fhianuis a chum feum do'n duine bhreugach, saoilidh mi gu'm biodh e feumail gur ann air a thaobh fein a bhitheadh i; ach a thaobh 's gur duine breugach e fein, saoilidh mi gur fianuis bhréige an aon fhianuis o 'm b' urrainn dha buannachd fhaotainn. Ma tha so mar so, saoilidh mi gu bheil teagasg an radh so calg-dhireach an aghaidh teagasg lagh nam modhanna, 's air an aobhar sin, cha bhi tuillidh gnothaich againn ris. An ath radh a thionndaidh suas, "Is fearr a bhi bochd na bhi breugach." An fhearr gu dearbh? A

reir coltais thuit am Maol-Ciaran so 'na chadal, 's leig e leis an t-saoghal dol seachad air. Na 'n d' fhosgail e shuilean mu 'n do labhair e, chitheadh e gu soilleir gu bheil an saoghal de dh' atharrach barail. Tha fhios aig an t-saoghal gu bheil an duine bochd, a thaobh teanntachd a bheatha, na 's buailtiche do 'n bhréig na tha 'n duine saibhir, 's tha e 'ga ghnathachadh d'a reir sin, biodh e firinneach no breugach. Ach 's e mar thà, gu bheil sinn breugach a h-uile mac màthar dhinn—bochd is beairteach maraon. Thuirt an Salmadair mu thimchioll muinntir a latha fein gu 'm bu bhreugairean iad uile. Gun teagamh ghabh e 'leisgeul an déigh dha so a radh. Thuirt e gu robh deifir air 'nuair a labhair e. Ach nam biodh e lathair 'n ar latha-ne, dh' fhaodadh e cheart ni a radh m' ar timchioll-ne, agus sin air a shocair fein, 's cha bhiodh ann da ach smior na firinn. Cha do rannsaich mi na sean-fhacail na b' fhaide. 'S eigin domh aideachadh, nach 'eil earbsa mhor sam bith agam asda. Thuit dhomh, aon uair, gu 'n d' thug mi géill do 'n ghnath-fhocal sin aig Solamh a tha 'g iarraidh air daoine gun toinnisg, mar a tha sibh fein is mise, dol thun an t-seangain a dh' fhoghlum gliocais. Chaidh mis' an sin, mar nach do shaodaich am Freasdal mi, 's bho 'n as duine gun gho mi, chaidh mi 's shuidh mi air tom-sheangan, air chor 's gu 'm faighinn aon dad gliocais a bha dol. Fhuair mi sin, uidhir de 'n t-seorsa ghliocais a bh' aig na creutairean guineach sin 's a dh' fhoghnas dhomh ri m' bheo. Tha mi nis cho glic 's nach d' thoir mi géill do shean-fhacal, ged a thuiteadh e mach gu 'm b'e Solamh fein a b' ughdar dha. Theagamh gu 'n d' thainig spiorad na bréige nuas oirnn tre

ghinealacha gnathaichte mar thainig am peacadh gin, no 'n duthchas a theid an aghaidh nan creag. Ma thainig, 's gur dual dhuinn a bhi breugach, cha 'n eil comas air An deigh a h-uile car, theagamh nach 'eil e cho soirbh a' bhreug a sheachnadh 's a tha daoine 'm beachd. Cha 'n 'eil sinn idir cho cinnteach as an fhirinn 's a tha sinn fein a' smaointeachadh. Faodaidh sinn so fhaicinn gu soilleir anns a liuthad beachd 's a thainig a nuas oirnn troimh linntean cein, mar fhirinn shuidhichte, 's a tha 'nar latha-ne air an tilgeil bun os cionn mar fhaoin sgeulachdan. C' àite nis, mata, am faigh sinn smior na firinn? Their a' Chléir rium gu faigh ann an Leabhar na Firinn. Ach tha mi toirt fainear gu bheil na ceart dhaoine sin a chaidh oileanachadh a chum na firinn so a dheanamh aithnichte dhuinn, an comhnuidh aig ar-a-mach 'nam measg fein mu timchioll. Mur an cord na buachaillean fein mu 'n t-slighe, ciod an t-ioghnadh ged rachadh an treud air seacharan? "Ciod i 'n Fhirinn?" dh' fharraid Pontius Pilat d'ar Slanuighear A reir aon de na Soisgeulaichean, b' e 'n fhreagairt a fhuair e gur ann o neamh a tha 'n fhirinn. "Mar sin," arsa Pilat, "cha 'n 'eil firinn air thalamh." Saoilidh mi nach robh e fad' am mearachd a thaobh na firinn. 'S e mar a thà, gu bheil ar cor gu nadurra, mar chor chreutairean talmhaidh eile; tha de dh' eolas againn air na nithe leis a bheil sinn air ar cuartachadh 's a tha feumail dhuinn a chum na criche chaidh orduchadh dhuinn; ach an taobh a mach de sin—dorchadas iomallach. Ma tha leithid de ni air thalamh is firinn neo-thruaillte, no mar their sinn, smior na firinn, cha d'fhuair an duine fathast

eolas air. Ann a bhi feuchainn ris an fhirinn fhaotainn a mach, tha ni no dhà a' cur amalaidh oirnn. Am measg nithean eile, tha neo-choimhliontachd cànain a chum ar smuain a chur an cainnt. Ged a shaoileas sinn, air uair, gu bheil samhladh firinn—mar thuigear i leinne—'n ar n-inntinn fein, tha sinn 'ga fhaotainn eu-comasach, an ni a tha 'nar n-inntinn a chompairteachadh anns a' cheart chruth agus dhealbh anns a bheil e 'nar n-inntinn fein. Thainig smuain de 'n t-seorsa so am cheann fein, an la-roimhe, 's bho nach b' urrainn domh a cur an cainnt, chaidh mi thun caraid dhomh; duin'-uasal aig a bheil sè no seachd de chànainean air barr a theangaidh. Dh' fheuch mi ris an ni a dheanamh soilleir dha, ach chuir e leithid de cheistean tarsuinn orm nach b' urrainn dhomh fhreagairt 's gu 'n do chaill mi m' fhaighidinn gu buileach. Thuirt e mu dheireadh, nach robh anns an ni bh' air m' inntinn ach sgleo. Thuirt mi ris—"ann am dheifir"—gu robh e breugach! Ghabh mi mo leisgeul 's a' mhionaid, 's dh' fheuch mi r'a dheanamh soilleir dha gur ann ag aithris earrann de 'n sgriobtur a bha mi 'nuair a labhair mi mar sin, ach bha sin cho doirbh a sparradh 'na cheann ris an smuain eile. Tha 'n smuain sin 'na sac air beul mo chleibh-sa fathast, 's gun chànain thalmhaidh ann 's an gabh i cur.

Tha sinn, mar so, breugach, cha 'n ann a mhain a thaobh an lagh a tha 'nar nadur a tha 'gar co-eigneachadh chum na bréige ach, mar an ceudna, a thaobh ar n-aineolais air smior na firinn, agus cho eu-comasach 's a tha e dhuinn sin fhaotainn a mach. Am Freasdal a thoirt maitheanas dhomh, 's ann an uair a tha mi car blàth leis an deoch, as

soilleire a chi mi 'n fhirinn 's as dòcha mi 'ga labhairt. Thainig mo charaid, am foirbheach, an oidhche roimhe; 's an déigh dhuinn naigheachdan a shuaip, thug mi tarruing air searraig bhig anns am bi mi gleidheadh deuran de stuth laidir a bhios mi gabhail air son mo ghruain. Cha 'n 'eil gruan no sgamhan a' cur dragh air an fhoirbheach, ach shuidh e leam gu siobhalta, direach a chumail cuideachd rium. Chair sinn dileag bheag de 'n iocshlaint so ann an ceann drubhaig de dh' uisge goileach, agus deannag shiucair 'na cheann sin. Cha chreid sibh a' bhuaidh a th' aige so air a' chridhe chruaidh, chlachach, a tha 'n ar feoil a mhaothachadh; agus le toit a tharruing as a' phiob eadar bhalgam, cha 'n 'eil ni ann cho eifeachdach ris,

A thachdadh bhreug am beul a chléibh,
Mu'n toir iad beus neo chliuiteach dhuinn.

Ma chreideas sibh mi, mu 'n d' eirich sinn o 'n bhord, dh' innis mi dha h-uile ni a rinn mi riamh, agus ni no dhà nach do rinn idir, direach a leigeil ris da nach robh mi a' ceiltinn dad uaith. Tha mi smaointeachadh gu'n d' rinn an fhosgailteachd so drughadh air an fhoirbheach; thuirt e rium 's e fagail beannachd agam aig an dorus, 's e 'na sheasamh air a chorra-beaga, gu'm bu duine fior stéidheil mi.

Is leir dhuibh fein a nis mar a tha chùis anns a' bhaile so, 's tha amharus agam nach 'eil gnothaichean a bheag na 's fhearr ann am bailtean a dh' fhaodainn ainmeachadh.

## TROM-LIGHE.

Tha cuid de dhaoin' ann aig a bheil e mar chleachdainn a bhi bruidhinn riu fein ; no co-dhiù, a bhi ceadachadh d' am bilean run diomhair an cridhe leigeil ris do na feannagan. Tha muinntir eil' ann do nach 'eil e soirbh an inntinn a chumail fo ghlais, ach an àite bhi leigeil le gaoth an fhàsaich am barail a chraobh-sgaoileadh, tha iad a' deanamh cruaidh-ghreim air a' cheud neach a shaoileas iad a bheir eisdeachd dhaibh, 's a' taomadh an sgeoil gun bhrigh 'na chluais, olc air mhaith leis e. Cha'n 'eil mise, uile gu leir, cho ao-dionach riu so, ach 's gle thoigh leam seanachas beag a bhi agam ri m' chù. an dràst 's a rithist ; gu sonruichte, 'nuair a thachras dhuinn a bhi leinn fein air leth-taobh bruthaich 's gun duine 'g ar n-eisdeachd. Is creutair compant' an duine thaobh naduir, 's mar sin tha iarrtas aige air a bhi leigeil inntinn r'a cho-chreutair, gu sonruichte, ri caraid dìleas anns am bi lan-earbs' aige. Agus tha mi m' barail nach 'eil e furasda do dhuine caraid as dìlse no as earbsaiche fhaotainn na 'n cù. Cha toir fuachd no teas, pathadh no acras air a' chù a mhaighstir a threigsinn. 'Nuair bhios tu fo laimh trioblaide, co as motha iomaguin mu d' dhéighinn, no as motha co-fhulangas ri d' chor na do chù? Cha'n ith e biadh 's cha'n òl e deoch gus a faic e air do chasan thu. Cha chuir do chù facal a

t' aghaidh ged nach bi do chainnt, uile gu leir, cho crabhach 's a dh' fhaodadh i bhith. 'S ged a thuiteas dhuit, ann ad sheanachas, leum-taoibh a thoirt thar smior na firinn, mar a thachras dhuinn air uairean, cha 'n e do chù a their riut gur h-olc. Faodaidh e, gun teagamh, car beag a chur an cuinnein a shroine mar gu 'm biodh e faotainn fàileadh bragsaidh, ach cha 'n abair e riut, am muigh 's a mach, gu bheil thu dol tuaitheal air stéidh a' ghnothaich. Cha mhotha na sin a thig e thairis, ri neach eile, air aon fhacal beag a their thu ris eadaruibh fein; 's 'nuair a dh' eireas droch thubaist dhuit, cha 'n abair do chù riut gur ann agad fein a bha choire. Cha 'n ionann sin 's do d' charaid ionmhuinn; thig esan le salann an achmhasain, 'ga shuathadh ann ad chreuchdan craiteach, gus am b' fhearr leat na ni nach abair thu gu'n do ghabh e seachad air an taobh eile, no gu robh e gu comhfhurtachail ann an uchd Abrahàim, a' gabhail fois o a shaothair aimsireil, no 'n àite sam bith eile ach far a faigheadh e cothrom air a bhi 'g ad fheannadh 's 'g ad phìosdaireachd le lann mheirgeach a chronachaidh 's an earalachaidh. Uch! Thoir dhomhsa cuideachd Yarrow, a roghainn air cuideachd a' charaid sin.

'S e thug dhomh iomradh dheanamh air na nithe so aig an àm, gu robh seanachas beag eadar mi fhein is Yarrow, an la-roimhe, 's ged nach fhiach an seanachas sin tigh'n thairis air, faodaidh mi cion-fàth a' ghnothaich ainmeachadh. Beagan laithean roimhe sin, thill caraid dhomh air ais o bhi gabhail a chuairt shamhraidh am measg eileanan boidheach na h-àirde-'n-iar, agus mar nach do shaodaich am Freasdal e thug e g'am ionnsaidh fhein an aona ghiomach a bu tlachdmhoire

a chunnaic mi idir. Bha mi fior thaingeil do m' charaid air son a chaoimhneis, agus gle thoilichte 'n giomach fhaicinn, a thaobh gu robh mi eolach gu leòir air a sheorsa 's na laithean a dh' fhalbh. Cha deanadh feum le bean-an-tighe ach gu'm biodh an giomach againn gu'r suipeir. Dh' aontaich mi fhein ri so, ged nach robh mi idir cinnteach gu'm b'e sin an tràth a bu fhreagarraiche air son a leithid de chuirm. Co-dhiù, bhruich is dh' ith sinn an giomach, 's air ball ghabh sinn mu thamh; 's e sin ri radh, ghabh an còrr de 'n teaghlach mu thamh, ach tamh no clos cha do ghabh mise. Cha bu luaithe dhruid mi mo shuil na thòisich mi air bruadar air gach ni a b' uamhasaiche na chéile,—uair an cunnart a bhi bàite; uair a' tuiteam bharr bearra nan creag, 's uair a' tachairt air fiadh-bheathaichean neoghlan nach 'eil am mac-samhuil ri fhaotainn anns na neamhan shuas, no air an talamh a bhos. Mu dheireadh, shuidhich an gnothach a sios ann an trom-lighe cho dealbhach 's a chunnaic duine de 'n àl so. Bha mi nis air mo ruagadh gu dian le buidheann de dhaoine dubha, alluidh, nach cuala riamh iomradh air an t-seathamh àithne. Bha fios agam—ach ciamar a fhuair mi fios cha 'n 'eil e ro shoilleir dhomh—gur ann air son an lòn-feasgair a dheanamh dhiom a bha iad cho dian air mo thòir. Tha mi lan-chinnteach gu'n do ruith mi leth-cheud mile dh' astar feadh cladaich is garbhlaich anns nach b' urrainn domh mo chasan a ghleidheadh, 's na h-uilebheistean dubha sin air mo shàil. Mu dheireadh, thilg fear dhiubh ròpa 's dul air a cheann mu 'm thuaiream. Chaidh an dul sin gu cruinn, cothromach, mu 'm mhuineal, 's cha robh dol na b' fhaid' agam. Duaichnidh 's mar a bha 'n gnothach, ciod a

thainig am inntinn ach a' cheist a b' abhaist duinn fharraid aig suil-fhadaidh na h-àtha air Oidhche-shamhna—"Co sud shios air ceann mo ròpain?" Ach ged a rachadh a' cheist a chur aig an àm, cha robh de dh' anail agam-sa na fhreagradh i. Shlaod iad leotha mi air ceann an ròpa gu bun craoibhe bha dluth laimh, 's iad an run mo chrochadh ri meanglan de'n chraoibh; ach air a' cheud spadhadh a thug iad air an ròpa, leum mise 'san adhar 's dhuisg mi, agus gu dearbh bha 'n t-àm agam; mionaid eile dh' uine 's bha mi cho crochte ri sgadan dearg. 'Nuair a thainig mi gu'm mhothachadh ceart, an àite gad na croiche bhi mu 'm mhuineal, 's ann a fhuair mi gairdean na mnatha trasd air ubhal mo sgornain. Thilg mi sud uam 's thug mi raoic an cluais na mnatha, "an robh i mothachail air ciod a bha i deanamh?" Chlisg i, 's sheall i 'n àird, 's 'nuair a chunnaic i 'n coltas tilgte bh' orm —mo shuilean an impis leum as mo cheann—m' fhallus a' sruthadh mu m' ghruaidhean—m' fhalt 'na sheasamh cho frionasach ri tom conaisg, 's mi air chrith cho luath ri duilleig chrithinn, cha mhor nach do leum a' cridhe as a chochull leis an eagal; shaoil i gu robh mi air aona spruidhleach céille bh' agam a chall.

"Beannaich sinn," ars' ise, "Ciod a tha cearr?"

"Ciod a tha cearr?" arsa mise; "theagamh nach biodh dad cearr leatsa ged a chitheadh tu mi air mo chrochadh, agus sin cho àrd ri Hàman, Mac Hamedata."

"Bha mise ann am shuain chadail," ars' ise.

"Mur am bitheadh," arsa mise, "cha bhiodh tu cho carthannach."

An saoil nach d' thug e tomhas de thoileachas inntinn dhomh gu'n d' fhuair ise dluth air uidhir eagail rium fhein. Air eagal 's gu 'n tuitinn am chadal a rithist 's gu faodainn a bhi air mo chrochadh am muigh 's a mach mu rachadh agam air dusgadh leum mi air mo bhonn, ghairm mi Yarrow, 's thug sinn am bruthach oirnn. Ach ged a fhuair mi cuidhte 's an dul a bha mu'm mhuineal, cha d' fhuair mi cuidhte de bhuil an eagail. Bha sin an crochadh rium, 's a' fagail "mo chridhe cho trom ri cloich ann an gleann, nach caraich." Bha mo shuilean a' meudachadh 's a' cur mì-dhreach air gach ni air an sealladh iad, 's mo mhisneach air mo threigsinn cho buileach 's gu robh mi cho sgaoimeach ri each cladhaire. Mar sin cha robh facal maith no dona agam r'a sheachnadh ris a' chù. Mu dheireadh, thainig sinn gu àit-adhlaic anns a bheil tolman beag uaine as prìseala leamsa na'n còrr de'n chruinne. Shuidh mi sios r'a thaobh, 's laidh Yarrow air mo chùlaibh. Thug mi greis an sin a' smaointeachadh mo smaointean fhein, 'nuair a mhothaich mi rud-eigin a' beantuinn ri m' ghairdean. Thionndaidh mi, 's ciod a bha 'n so ach spàg Yarrow. Bha bhrùid bhochd 'na shuidhe ri m' thaobh ; a spàg gu reidh, faicilleach, air mo ghairdean ; a dha shuil bhoidheach, lan iomaguin ag amharc am aodann, 's a' farraid cho soilleir 's ged a chuireadh e ann an cainnt e, "Ciod a tha cur trioblaid ort?" Rug mi air spàig air, 's thuirt mi ris nach robh mor-fheum dhomh fàth mo thrioblaid innseadh dhasan ; nach tuigeadh e ged a rachadh innseadh dha, 's gu'm b' fhearr dha bhi mar bha e na bhi gabhail pairt ann an giulan trioblaid an duine. "Fhaic thu, a Yarrow," arsa

mise, "Cha 'n 'eil annads' ach cù. Cha deach buaidhean inntinn a bhuileachadh ort comasach air gleachd ris na ceistean cruaidh a tha ghnath 'nan saothair anama do 'n duine. Ciod an tuigse th' agadsa air diomhaireachd beatha agus bàis, tìm agus siorruidheachd, no air na ficheadan cusp-air eile air am bi inntinn an duine a' beachd-smuainteachadh? Rinneadh thus' ann an staid iosail, ach rinneadh an duine ann an inbhe àird, beagan na b' isle na na h-ainglean, 's air dha bhi air fhagail gu saorsa thoile fein, fhuair e ni no dhà a mach nach deach a theagasg dha 'n tùs, gus a bheil e nis mar dhé, fiosrach air maith agus air olc; agus mar sin, a thaobh eolais, na's àirde na na h-aingil. Am fac thu aingeal riamh, a Yarrow?" Chrath e cheann, ach tha mi saoilsinn gur ann a chrathadh nan cuileag bharr a chluas. "Mata, a Yarrow, na'm bu chuimhne leatsa an té a tha 'na cadal fo'n tolman sin, 's e sin coimeas as dluithe as urrainn domhsa thoirt dhuit air aingeal. Ach mar thuirt mi riut cheana, cha 'n 'eil annads' ach cù, 's ged a tha thu leigeil ort a bhi geur-bhreithneachadh air na briathran cudthromach a tha tuiteam o m' bhilean, cha 'n 'eil iad ann ad chluais ach mar fhuaim na gaoithe; mar ni gun fhoidheam. Tha thu tur aineolach air na nithe sin; cha 'n fhios duit cia as a thainig thu, no c' àite bheil thu dol, no ciod is crioch àraid do dhuine no do bheathach. Ach na cuireadh so mor-churam ort, oir na'm bithinn-sa cho firinneach 's cho onarach riutsa, dh' aidichinn duit gu bheil mi fhein anns a' cheart suidheachadh, 's tha amharus agam gu bheil mi fhein 's a' mhor-chuid de m' choimhearsnaich air ar tearradh leis an aona pheallan. Thuirt fear àraid mu dhéighinn aineolais

mhuinntir an t-saoghail so a thaobh an crannchuir, rud-eigin mar so :—

Tha 'n saoghal so mar thigh-òsd,
Aig taobh an ròid air son luchd-turuis ;
Thig iad thuige gul 's a' bron,
Is théid fa-dheoidh a' bron 's a tuireadh.
Thig is théid, a dh' oidhch' 's a là,
'S leo cuid an tràth anns an dol seachad ;
Thig mar fhaileas, 's théid mar sgàil,
Mar cheo a' snamh air aodann leacainn.
'S cruaidh-cheist so o thùs an ré,
'S a liuthad inntinn gheur 'sa ghleachd rith'.
C' as a thainig ? C' àit an téid ?
Cha 'n fhios 's cha léir do aon de'n fheachd sin.

Tha amharus agam gur ann mar so a tha chùis ; 's a dh' aindeoin na bheil de dhaoine crabhach a' dol sios 's a suas air an talamh, a' leigeil orra gu bheil iadsan lan-chinnteach air a h-uile ceum de'n turus, gu sonraichte air ar ceann-uidhe mur creid sinn a h-uile facal a their iadsan ruinn, tha mi deanamh dheth nach 'eil tuillidh fiosrachaidh aca mu 'n ghnothach na tha agadsa no agamsa. Tha mi toirt fainear, gu sonraichte, gur e chuid as lugha toinnisg 's as aineolaiche d'an luchd-leanmhuinn, as diorrasaiche chumas a mach gur ann acasan a mhain a tha iuchair na firinn, 's gu bheil gach aon a tha dh' atharrach beachd riu fein air an t-slighe chlì. Ach co tha air an t-slighe cheart, no co tha air an t-slighe chlì, bhiodh e dàna do dhuine sam bith breith a thabhairt.

Thuirt aon àraid mu dhéighinn na muinntreach dhannarra so rud-eigin mar leanas :—

An saoil sibh 'n ann d' ur leithid-se de dh' fhuigheall pòir,
A bhuamastairean leibideach na h-earra-ghlòir,

A dh' fhoillsich Dia an diomhaireachd a dhiult e dhomhs' ?
Seadh, seadh mata ; creidibh-se sin mar ris a' chòrr.

Gu dé so? A choin gun mhodh, gun nàire! An robh thu dol a dheanamh mort agus mo dhà shuil ag amharc ort? Ciod am buaireas a th' air t' aire? Mise taomadh rogha 's tagha na bardachd ann ad chluais leobhair, ghlais, agus thusa dealbh uilc ann ad chridhe, 's a geurachadh t' fhiaclan a chur an uilc sin an gniomh! Nach d' thuirt mi riut, uair is uair, gun thu chur fiacail air creutair beo ach ann ad fhein-dhion, no 'n dion do mhaighstir, no ma thachras dhuibh le chéile bhi dol bàs a dhìth sithinn? Nach d' thuirt mi riut gu bheil a' cheart uidhir còir aig a' chreutair dhiblidh sin air a cuibhrionn fein de'n bheatha sin de bheil an saoghal lan 's a tha agadsa no agamsa? Nach farsuing an t-achadh air 'ur son le chéile? An creutair neo-lochdach a bha gu saoithreach, dichiollach, a' solar lòin dhi fein 's do'n mhuirichinn laig a dh' fhag i 'm bun an tuim thallad, agus thusa dol a thoirt bàs obann di mar luach saoithreach! O, Yarrow, Yarrow, nach e am peacadh gin a fhuair an droch ghreim ort? Seadh, seadh, tha thu smaointeachadh nach 'eil dhuit ach an spàg sin a thogail as a' pholl 's a cur am laimh 's gu bheil an reite seulaichte. Ach na faiceam-sa leithid sud a rithist? Ma chi; chi thusa duine feargach a' dannsadh "seann-triubhas" air a' chnaimh as àirde dhiot. Gabh mo chomhairle 's bi iochdmhor ris gach creutair, eadhoin ris an dallaig-fheoir. An cual thu riamh mar a thuirt am bard Sasunnach; 's gu dearbh, ged a bu Shasunnach e, bu ghrinn a labhair e? Eisd, mata, 's bho'n a dh'ionnsaich bean-an-tighe dhuit-sa Beurla—ni a dh' fhairtlich oirre

ionnsachadh dhomhsa—bheir mi dhuit rann an duine laghaich 'na chànain fhein.

Thoir geur aire dha so, oir tha mi 'g radh riut, gu bheil tuillidh de spiorad na diadhachd anns a' bheagan fhacal so na tha ann an leth-cheud searmoin :—

> " He prayeth best who loveth best
>   All things, both great and small ;
> For the dear God who loveth us
>   He made and loveth all."

A nis, a Yarrow, biomaid a' bogadh nan gad. " Tog orm mo phiob is theid sinn dachaidh." O! tha'n giomach sin 'na shac air beul mo chleibh, no air mo chogais, no'n àit-eigin mu m' thimchioll, 's tha e air mo ghruan a chur troimhe chéile, air chor 's gu bheil leusan dubha tigh'n mu m' shuilean, a tha cho leathann ri d' bhroilleach. Ach, O, bha'n giomach maith, 's b' ann le deagh-ghean caraid maith a fhuair sinn e ; ach nach b' oillteil an gnothach na'n deachaidh mise chrochadh air a thàillibh? Mise air mo chrochadh air son giomaich! Uch ! Tiugainn, a Yarrow !

## RUAIS.

Thainig an luiriste thruagh sin, Iain a' Mhuilleir, a stigh an la-roimhe, 's a mach o nach do chuir e as mo chiall mi le a sheanachas ruaimleach gun bhun, gun bharr! An déigh dha tigh'n a stigh, thug e greis 'na sheasamh air meadhon an urlair a' spleuchdadh air a bhrogan, direach mar gu'm biodh iongantas air iad a bhi air a chasan. Thug mise suil an rathad a bha e 'g amharc, 's gu dearbh cha b' e m' ioghnadh fhein dad a bu lugha 'nuair a thug mi fainear meud nam brog. Bha h-uile té dhiu a' comhdach leac de'n urlar; ach bha fhios agam nach b'ann a leigeil fhaicinn domh tomhas a choise a thainig Iain bochd thun an tighe, 's dh' iarr mi air suidhe dheanamh. Rinn e sin, ach an àit' a ghnothach a chur an céill, 's ann a thoisich e air spliugail 's air séideadh a shroine ann an leob de neapaicinn-pòca a bha cho lachdunn 's ged a bhiodh e air a thumadh an sùgh cartach. "Ciod, a laochain, a tha cearr?" arsa mise, 's mi cur mo laimh air a shlinnean. Thuirt e, 's guileag mhuladach 'na mhuineal, "mo mhathair-chéile." Dh' fheith mi greis a thoirt uine dha ciuineachadh air chor 's gu rachadh aig' air innseadh ciod an sgiorradh a thachair d'a mhathair-chéile; ach a reir coltais cha robh smid tuillidh dol a thigh'n as a bheul. Chuir mi mo lamh 'sa' bhudhailt 's thug mi mach soire beag anns

an robh deuran de dh' uisge-beatha Cheann-locha, 's thuirt mi ris: "so, Iain, fliuch do bheul leis a sin, 's fheairrd thu e ann ad thrioblaid." Rinn Iain mar a dh' iarr mi, 's tha mi meas, ged nach ann 'ga mhaoidheadh air a tha mi, gu bheil beul Iain cho farsuinn r'a bhroig, leis na ghabhas e de dh' uisge-beatha g'a fhliuchadh. An deigh dha'n deur dibhe chur thar cioch a mhuineil, rinn e gnùsd no dhà 's thuirt e, "'S aithne dhuit mo mo mhathair-chéile, Dhòmhuill?" "'S aithne gu maith," arsa mise; "boirionnach còir, ceanalta." "Boirionnach stéidheil," ars' Iain; "boirionnach air a bheil eagal —bu! hu! hu-u-u!" Theab 's nach rachadh aig Iain air innseadh ciod a chuir eagal air a mhathair-chéile; ach an déigh dha greis a thoirt air burralaich mar sin, thuit e mach gur e eagal an Tighearna bha toil aige radh; ni a bha ceart gu leòir.

Tha mi smaointeachadh gur e uisge-beatha Cheann-locha dh' fhuasgail teang' Iain, 's a thug air gabhail air aghairt a dh' innseadh dhomh cho dreachmhor 's a bha mhathair-chéile 'nuair a bha i 'na h-ighinn òig; nach robh cho eireachdail rithe dol a stigh air dorus eaglais Chill-a-chlamhain 'na latha fhein. "Ach ma thug thu 'n aire, Dhòmhuill," ars' esan, "tha ceum beag crùbaich 'na coiseachd; seorsa de cheum gu leth, mar gu'm b'eadh; tubaist a dh' eirich dhi 's i 'na caileig bhig a' dol le biadh a h-athar do 'n achadh-bhuana, 's a thachair an tarbh buidhe aig Còirneal Seumas oirre. Theich ise le a beatha 's thàr a' bhrùid iargalt' sin 'na déigh, 's leis an eagal, 's gun i ro-fhaicilleach m'a ceum, thuit i ann an talamh-toll 's chaidh i á alt a' chruachain; 's sin agad na fhuair ise air tàillibh an tairbh bhuidhe, mac an fhir ud.

Ach cha d' fhuair mi riamh a mach, 's tha e cur iongantais orm ciod an seun a chuir Eoghan a' Ghlinne oirre, nighean a bha cho dreachmhor, stuama rithe, 'nuair a tharruing i suas ris. Tha fhios agad, a Dhòmhuill, gur e duin' aotrom, fiadhaich a bh' ann an Eoghan, 's nach e sin a ghiorraich a bheatha fhein mu dheireadh, e shuidhe air an each chuthaich sin air nach do shuidh duine riamh roimhe, 's an t-each sin a dh' fhalbh leis mar eun air ite trasd na sgire gus an d' rainig iad mullach Chreag-na-meann,—creag, mar a tha fhios agad a tha còrr is ceithir cheud troidh air airde, 's direach far a bheil am frith-rathad ag iadhadh mu'n cuairt air fior bhearradh na creige, ciod sam bith a b' aobhar, cha'n'eil fhios, ach thar bearradh na creige ghabh an t-each gun chiall sin, le Eoghan air a dhruim. Fhuaradh iad ann an glomhas aig bonn na creige 's iad air an spuacadh 'na chéile air chor 's nach b' urrainnear a radh co e 'n t-each no co e Eoghan, 's cha robh dhaibh ach na shaoil iad a bhuineadh do Eoghan a thoirt leo 's a chur do'n chill. Ach 's maith a tha fhios agams', a Dhòmhuill, gur iomadh latha 'na dhéigh sin a bha e 'na shac gle throm air cridhe na baintrich nach robh i cinnteach dé na bh' aice de dh' Eoghan 's a' chill. B'e duine gle dheas air a chasan a bha 'n Eoghan, 's na 'n d' fhan e air a chasan fhein dh' fhaodadh e bhi beo gus an latha diugh ; agus neo-ar-thaing mur an robh e deas leis na duirn. Nach do ghabh e air Ailein an Torr-mhóir latha faidhir na Lùnasdaidh, gus an d' fhag e ceann an duine cho mor ri buideal, is aisnean air an cur troimhe chéile air chor 's gu 'n d' thug e leòir r'a dheanamh do 'n Doctair MacCalman an cur air an ais 'san ordugh 'san d' fhag am Freasdal iad, agus b'e duine gle

sgileil a bh' anns an doctair ; gu dearbh, nan creideamaid na chluinneamaid, bha cuid de sgil an doctair nach robh a thaobh an t-saoghail so? Nach do chuir e ubagan no rud-eigin mì chneasda ann am poit thearra bha Torcull MacRuaraidh a' bruich air son a cur air a' bhàta, 's nach do leum peileir de 'n tèarr ghoilich as a' phoit, 's nach do ruaig am peileir teinnteach sin Torcuill bochd ceithir thimchioll na lèana air an robh e, gus an do theab e 'n deo a chall leis an eagal? Mu dheireadh, thug e ionnsaidh air lamh throm a leagail air an doctair, ach, fhir mo chridhe! cha robh sealladh aige r'a fhaicinn de 'n doctair; cha robh aiteal dheth, ged nach robh uidhir agus toman dris anns am b' urrainn da e fhein fhalach an taobh a stigh de mhìle dh' astar. Ach gu dé a bha sin a Dhòmhuill ach an sgoil-dubh? Obair Shàtain! Thuirt Torcull rium, 's tha mi 'ga lan chreidsinn, oir 's e duine foghainteach a bha 'n Torcull; bha e còrr is sè troidhean air airde, 's cho leathann trasd an t-slinnean ri dorus-a-chadha,"—"An gabh thu mo leisgeul, Iain," arsa mise, "tha coinneamh agam ri ghleidheadh, agus is eigin domh falbh, ach chi mi thu rithist, Iain, ma bhios an t-slaint' agam ; slan leat." Chunnaic mi gu soilleir nach robh ceann no crioch air an sgeul a bha Iain a' toirt seachad, 's gu robh mi cho fhad o fhios fhaotainn air fàth a thrioblaid 's a bha mi mu'n d'fhosgail e bheul. Ach ciod a bu chòir dhomh dheanamh, cha robh fhios agam. Smaointich mi gu'm bu chòir dhomh dol thun an tighe dh'fhaicinn air mo shon fhein ciamar a bha cùisean ; ach bha mi lan chinnteach leis an spliugail a bh' air Iain gu robh am boirionnach 'na corp, 's na rachainn-sa thun an tighe 's gu 'n tigeadh i fein thun an doruis

leis a' cheum gu leth sin air an d'rinn Iain iomradh, leumadh mo chridhe sa as a chochull. Ciod am buaireas 's an t-seamasanachd a bh' air aire bhlaomastair uilc nach d' innis a muigh 's a mach, co-dhiù bha 'm boirionnach beo no marbh, no ciod an truaighe a thachair. An e'n sac a dh'fhag a' ghne bhàis a fhuair Eoghan air a cridhe bha air fàs do-ghiulan, no'n e'n iomcheist a bha e cur oirre co-dhiù a chaidh roinn chothromach a dheanamh eadar Eoghan 's an t-each, no am b'e 'n cruachan a chuir i as an alt a teicheadh roimh 'n tarbh bhuidhe a bha air bristeadh a mach an ait' eile? No ciod idir an seadh a ghabhadh toirt as an dreamsgal sgeoil a fhuair mi o'n chreutair spadchasach? Ciod a b'fheaird mise fios fhaotainn air mar a ghiorraich am burraidh sin, Eoghan, a bheatha le suidhe air an each fhiadhta sin, no c'arson a shuidh e air? Mur ann a' dol 'ga mharcachd a bha e, nach robh cho maith dha suidhe air sorchan iomchuidh eile? No ciod idir an gnothach a bh' agamsa ri aisnean fear an Torr-mhóir? Gabhadh, no na gabhadh iad reiteach, co nach 'eil coma, 's shaoilinn gu faodadh an doctair a sgil a chur gu buil a b'fhiachala na bhi ruagadh le peileirean tearra duine cho ionraic, onarach, ri Torcull MacRuaraidh. Tha mi 'g radh ribh nach d' eisd mi r'a leithid de ruais o'n is cuimhne leam, 's leis a sin, chuir mi romham nach rachainn ceum thun an tighe aca gus an cuireadh iad fios g'am ionnsaidh le urra phoncail, co-dhiù a bha iad beo no marbh. 'S coma leam fhein daoine gun toinnisg.

## SPIORAD NAN TIMEANNAN A TH' ANN.

Cha 'n 'eil fhios agam fein ciod as ciall do'n t-saoghal a th' ann ; tha h-uile ni air atharrachadh cho mor o'n is cuimhne leam. Nuair a bha mi òg bha ghrian ag eirigh 's a' mhaduinn 's a' laidhe 's an fheasgar mar a bha e nadurra dhi dheanamh; ach 's ann a their iad rium a nis nach 'eil a' ghrian aona chuid ag eirigh no laidhe anns a' chuan Shiar direach mar rinn i ri linn Oisein. Air a' mhodh cheudna bha an talamh, ri m' cheud chuimhne, air acrachadh gu daingean am buill-sgean na doimhne moire, cho suidhichte 's cho buan-sheas-mhach ris a' chòrr de dh' obair a chruthachaidh. Ach ma chreideas mi na daoine glice tha 'n ar measg, 's ann a tha 'n talamh cho gogaideach 's ged a bhiodh seillean 'na chluais ; 's an àit' e bhi 'na shuidhe gu socair, ciallach, mar a bha e ri linn Iob, 's ann a tha e nis a' cur char dheth mar gu 'm biodh e 'ga aoirneagan fein, agus aig a' cheart àm, a' ruideis am measg nan reul mar gu 'm biodh iad le chéile a' dannsadh Ruidhle Thullachain. Ma chreideas mise so, feumaidh mi chreidsinn gu bheil mi fein a' caitheamh dara leth m' uine le m' ladhran os mo chionn. 's mo shron fodham.

Tha so dona gu leòir, ach 's e chuid as miosa dheth cho beag earbsa 's a tha ri chur anns na faireachdainnean anns

am b' àbhaist lan earbsa bhi againn. Bha uair 's bhiodh duine gle chinnteach as an ni a chitheadh e le shuilean fein, no a laimhsicheadh e le lamhan ; ach, fhir mo chridhe ! dh' fhalbh an latha sin. Cha 'n 'eil a nis ann ni as motha mheallas tu no do dhà ghlog-shuil fhein. Ma chi thu roth mu 'n ghealaich, mar theireamaid o shean, bi cinnteach nach ann mu 'n ghealaich idir a tha 'n roth sin, ach mu d' shuilean fein. Tha gach ni eile air a' cheart doigh. Cha 'n e mhain gu bheil do shuil 'gad mhealladh, tha t' fhaireachd-ainnean uile 'n comhbhann 'n a t' aghaidh, air chor 's gu bheil e eu-comasach dhuit a radh aig àm sam bith, co-dhiù tha thu 'n ad sheasamh air do cheann no air do chasan, na 's lugha 'na tha aon de na daoine glice sinn a lathair a dh' innseadh dhuit a' cheart suidheachadh 's a bheil thu.

'S ann de na daoine glice so am Maighstir-sgoil againne. 'S e, gun teagamh, duine fior fhiosrach a th' ann ; ach thug mi fainear gu bheil cuid de dhaoine fhuair deagh oilean, 's aig a bheil an cinn lan de nithe cudthromach an lagha, gle aineolach air ni no dhà air a bheil daoine cumanta eolach gu leòir. 'S ann mar sin a dh' eirich do 'n Mhaighstir-sgoil ; ach tha e cho dannara 'na bheachd fein, ceart no cearr ga 'm bi e, 's nach 'eil feum cur 'na aghaidh.

Bha seanachas beag eadaruinn an la-roimhe ; 's ged nach fhiach an seanachas sin a bhi 'ga aithris, theagamh gu 'n dean e beagan na 's soilleire an ni air a bheil mi 'g iomradh. Bha mi gearan ris nach robh mo ghoile deanamh a dhleasnais mar bu chòir dha ; nach mor nach robh cho maith dhomh a bhi as eugmhais uile gu leir ; 's gu robh sin a' deanamh neo-dhuine dhiom ; ach bho 'n a bha esan eolach air uile

dhiomhaireachd an domhain, theagamh gu rachadh aige air leigheas a thoirt domh.

"A bheil," arsa mise, "ni sam bith as fhios duibh a chuidicheadh leam mo chìr a chnàmh?"

"Cha bhi cnàmh an cìr ach na brùidean," ars esan, "ach ma tha do ghoile cur dragh ort, cha 'n 'eil dhuit ach na 's lugha de threamsgal a chur ann, 's theagamh gu 'n cuidich sin leis a ghnothach a dheanamh na 's fearr."

"Ma chuireas mise na 's lugha fodair ann," arsa mise, "cha bhi rèamhadh an rathaid agam; cha bhi sgrid annam an taobh a stigh de mhìos a dh' uine."

"Sin agad," ars esan, "leisgeul gach geocaire 's an duthaich, 's tha iad fein 'ga chreidsinn; ach nach seall thu brùidean na machrach cho beag dragh 's a tha 'n goile cur orra, direach a chionn nach 'eil iad 'gan luchdachadh, ged tha cothrom gu leòir ac' air sin a dheanamh?"

"Tha amharus agam," arsa mise, "nach 'eil sibh cho fiosrach anns na gnothaichean sin 's a tha sibh ann an sgoilearachd eile. Bha mart maol, odhar aig caraid dhomhsa, 's thachair, latha de na laithean, gu 'n d' fhuair i stigh do phàirc chlóbhair a bha goireasach; 's thaitinn an clóbhar rithe cho maith 's gu 'n d' ith i dheth gus an do sgàin i."

"Am faca tusa sin le d' shuilean fhein?" ars esan.

"Cha 'n fhaca," arsa mise, "ach bha e air innseadh dhomh leis an duine chòir a chaill am mart; duine cha firinneach, 's cho creideasach 's a tha 's an sgireachd."

"Faodaidh sin a bhith," ars esan, "ach ma gheibh thusa duine sam bith aig a bheil a bheag no mhor de thoinnisg a chreideas sin uait, tha mise fad' air mo mhealladh."

"Cha ruig sibh a leas," arsa mise, "bhi cur amharuis 's an ni; chunnaic mise creutairean as suaraiche na mart maol, odhar, ag itheadh tuillidh 's na bha maith dhaibh."

"Co iadsan?" ars esan.

"Is iomadh sin," arsa mise; "chunnaic mi beachann ag itheadh de dh' ubhall ghrod a bha taobh an rathaid gus nach b' urrainn da eirigh air a sgiathan, 's am b' eigin da snàg a stigh fo 'n fheur 'ga fhalach gus an do thraoigh a mheud-bhronn."

"Tha sin," ars esan, "direach mar a bha am mart a sgàin leis a' chlóbhar; an creid thu nach d' ith am beachann am mìr a bu lugha de 'n ubhall sin? Cha robh e ach a' deoghal an t-sùigh aisde; agus leis an ubhall a bhi air brachadh, bha tomhas beag de 'n t-sùgh sin air tionndadh gu spiorad, no mar their an *Chemist*, "*Alcohol*," agus 's e sin a chuir tuaineal beag 'na cheann, 's cha b' e 'n t-seid a ghabh e mar a shaoil thusa."

"Seid ann no as," arsa mise, "no co-dhiù a dh' ith no dh' òl e de 'n mheas thoirmisgte, bha ghiulan ana-measarra. B' aithne dhomh seana chrùban aig an robh fhaiche fo chloich 's an tràigh, 's mur am bu gheocair esan cha 'n aithne dhomhsa ciall an fhacail."

"Seadh," ars esan. "Ciamar a dhearbh an crùban duit gu 'm bu gheocair e?"

"'S ann nuair a bha mi 'm bhalach òg a thachair dhomh eolas a chur air a' chrùban," arsa mise; "bha mi 's an àm sin fior dhéigheil air a bhi seabhdaireachd feadh a' chladaich, gu sonruichte ri àm na reothairt. Bha gach poll a dh' fhagadh an lan 'na dhéigh am measg nan sgeirean cho pailt

ann an nithean annasach 's nach robh e soirbh dhomhsa fanachd uatha. 'S an àm sin bhatar a' gleidheadh na Sàbaid 'na latha foise : 's e sin ri radh, bhatar a' gabhail fois o gach saothair a bha ceadaicht' air laithean eile, 's a' cur seachad na h-uine an sior dhiomhanas, saor o mheud 's a bha feumail a chaitheadh ann an oibribh na h-eigin agus na trocair. Sàbaid àraidh ; latha boidheach, grianach ; na h-eoin bheaga cur dhiubh air iomadh gleus ; breac-an-t-sìl, aig an robh a nead an aodann na creige cùl an tighe, a' gearan air rud-eigin a bha cur dragh air ; a' phigheid a' trod ri cuideigin, a h-anail 'na h-uchd 's ruith 'na teangaidh, 's aileag a cléibh a' toirt gearradh an fhacail uaipe. Bha mise cluinntinn, 's am inntinn fein a' faicinn gach ni dheth so ; ach aon fhacal beag de na bha 's an leabhar a bha 'nam laimh cha robh mi leirsinn. Thug mi suil a mach air an uinneig, 's chunnaic mi gu 'n robh an tràigh gu maith ìseal ; na sgeire dubha tioram ; an duileasg 's an fheamuinn chireanach a' sgreathadh ris a' ghrein, 's fhios agam gu robh gach poll an sin a' cur thairis leis gach ni a bu mhiorbhuiliche na chéile. Mu dheireadh, dhruid mi 'n leabhar 's chaidh mi sios do cheann eile 'n tighe. Air a' bhord bha ceann muilt a dheasaich mo mhàthair Di-Sathuirne an ceanna-coinneamh ris an Domhnach. Ghearr mi sgonn bharr teanga a' mhuilt ; cheangail mi gu teann, greimeil e air ceann sreinge, 's ghabh mi sios thun a' chladaich, 's mi cur mar fhiachaibh orm fhein gu 'm b' ann do dh' obair na trocair a bhuineadh an ni a bha mi mu thimchioll ; agus b' e sin a' dol a dh' fhaicinn ciod am beo a bh' air an t-seana chrùban, 's a thoirt greim lòin g'a ionnsaidh, 's mi cinnteach nach robh a theachd-an-tir ach

taosgach. 'Nuair a rainig mi 'n cladach cha robh an tràigh cho ìseal 's a shaoil mi; 's bha mar sin faiche mo charaid fo 'n uisge; ach chunnaic mi gu robh e fein aig an tigh. Leig mi sios teanga a' mhuilt goirid uaith, 's thuirt mi ris e dh' itheadh a leòir, ach gun e phòcachadh mìr. Thug e gurradh air a thighinn a mach, ach bhuail amharus e gu robh an t-olc 's a' chàball, 's dh' fhan e mar a bh' aige. Thug e greis mar sin a' smaointeachadh tuillidh na bha e 'g radh, gus am fac e sgimilear de phartan fad-chasach ag èaladh mu 'n cuairt; dhuisg so fhearg, 's a mach a ghabh e a chur cainnt air an t-sèabhaltaiche so. Cha d' fhan am partan ri bheag de chonaltradh a dheanamh ris; bha cabhag air a dhol taobh-eigin eile; ach cha do bhac sin do 'n t-sean-fhear dol ceum an rathad leis, direach a thoirt coimhideachd dha. 'Nuair a thill e bho ruagadh a' phartain, sheall e air an toitean fheola dh' fheuch an tuigeadh e ciod a' ghne bhiadhtachd a bh' ann, no c' ar son a leigeadh a nuas e air ceann ròpa. Ged a bha an ni cho goireasach, agus a bharrachd air sin cho taitneach do 'n t-suil, b' eigin da dol mu 'n cuairt air gu faicilleach agus sealltainn air o gach taobh mu 'n do chuir e fiacail air; ach 'nuair a bhlais e air, cha robh, a reir coltais, coire aige r' a fhaotainn da. Dh' ith is dh' ith e, 's dh' eirich e 'n dràsd 's a rithist air a chorrabeaga a dhinneadh sios na dh' ith e, gus mu dheireadh nach tiochdadh aona phioc tuillidh 'na chom. Smaointich e gu'n tugadh e leis an còrr do 'n fhaiche, ach cha leigeadh an teadhair leis sin a dheanamh. Bha e 'n droch-chàs; cha robh fhios aige ciod a dheanadh e ris an fhuigheall a dh' fhag e; ach cha robh e fada 'n imcheist; thog e 'shuilean ris na

neoil ; dh' fhosgail e ghiallan, 's bhruchd e nios á iochdar a chuim na dh' ith e Thug sin sgaoth de dh' iasga beaga mu 'n cuairt nach robh am shealladh roimhe. Cia as a thainig iad, no ciamar a fhuair iad fios cho ealamh mu 'n chuirm a dheasaich an crùban f' an comhair, cha 'n fhios domh. Cha bu luaithe fhuair esan cuidhte 's an luchd a bh' air a ghiulan na thòisich e air e fein ath-luchdachadh. A dheanamh mo sgeoil na 's giorra ; dhìobhair an creutair mosach sin tri uairean mu 'n do chuir e crioch air teanga a' mhuilt. A nis, saoilidh mi nach 'eil moran teagamh r'a chur an geòcaireachd an fhleasgaich sin ; ach ma theid agaibhs' air car a chur an adharc an daimh, bu ghle thoigh leam a chluinntinn ciamar."

" Cha ruig mi leas," ars esan, " car no car ; foghnaidh an car a tha innte. Bha thusa eas-umhal do d' phàrantan 'nuair a shnàg thu mach gun an cead iarraidh, 's a rinn thu dearmad air an dleasnas a dh' àithneadh dhuit. Dh' fhag thu 'n tigh le dùiseannan dubha ann ad chridhe, 's 'nuair a rainig thu 'n cladach thachair spiorad breige ort a chuir sgleo air do shuilean 's mearachd ad bheachd ; 's mar a thachair do na faidhean o shean, tha thu nis ag aithris na breige a chuir spiorad na ceannairc ad bheul. Na 'n d' fhan thus' aig an tigh a' leughadh Facal na Firinn, 's a' meorachadh air, cha bhiodh tu nis a' dol mu 'n cuairt le a leithid sin de bhathar baoghalt' air do ghiulan."

" Matà," arsa mise, " bho 'n a thuit dhuibh iomradh a thoirt air, cha 'n 'eil fhios agam nach 'eil mi cheart cho eolach air mo Bhìobull 's a tha sibh fein, ged is pears-eaglais sibh ; agus air son meorachadh air, rinn mi sin gus an

d' fhuair mi ann ni no dhà air nach do smaointich mo luchd-teagaisg. Tha, maith a dh' fhaoidte, a' cheart uidhir meas agam air an leabhar sin 's a tha aig iomadh aon a tha deanamh tuillidh aidmheil mu dhéidhinn. Cha 'n ann an aghaidh an Leabhair no an aghaidh Sàbaid a tha mi labhairt, ach an aghaidh na doigh mhl-riasanta air an robh iad air an sparradh air a' mhuinntir òig 's an àm air a bheil mi 'g iomradh; doigh a bha gle bhuailteach air gràin a thoirt daibh do 'n dà ni—an Leabhar agus an t-Sàbaid."

"Ciamar sin?" ars esan.

"Cha ruig sibh a leas sin fharraid." arsa mise; "is leòir na thuirt mi cheana leigeil ris ciod a tha mi ciallachadh; ach a dheanamh an ni na 's soilleire, faodaidh mi innseadh dhuibh mu mhi-fhortan faoin a thachair dhomh 's mi 'm bhalach beag."

"Buaidh ùr-sgeoil dhuit!" ars esan.

"Ùr-sgeul, no seann-sgeul," arsa mise, "'s i 'n fhirinn a th' ann. Cha robh an sgoil goireasach oirnn anns a' ghleann 's an robh mo phàrantan a chomhnaidh; 's air an aobhar sin chaidh mise chur chum mo sheanar air son a bhi na b' fhaisg air an t-seorsa sgoile bh' ann. Bu duine firinneach, onarach, agus ro chràbhach a bha 'nam sheanair, ach mar thuirt an t-Ollamh Rainy mu mhuinntir eile, bha 'n duine còir, a reir mo bheachd-sa, a' deanamh "*Fetish*" de 'n Bhìobull. Cha'n fhaoidteadh an leabhar sin eadhoin a laimhseachadh mar leabhar eile; 's mar sin bha curam sonruichte 'ga ghabhail dheth. Bha daonnan tri no ceithir de choin chaorach timchioll an tighe, agus mar bu bhitheanta dhà no tri chuileinean. 'S an àm air a bheil mi labhairt, cha robh ach

aona chuilean 's an tigh; chaidh an còrr de 'n chuain d' an robh e a bhàthadh mu 'n d' fhosgail iad an suilean air an t-saoghal aingidh so. Bha 'n t-aon a chaidh a ghleidheadh a' faotainn h-uile boinne de bhainne na màthar, 's leis a sin bha e cho reamhar ri ròn 's cho mear 's a bha e comasach do chreutair cho reamhar ris a bhith. Cha robh agamsa de chompanach-cluiche ach e; 's bha sinn mar sin daonnan còmhla, co-dhiù a b' ann ri maith no ri cron.

Latha de na laithean, 's an cuilean 's mi fein an àird ar lan-aighir, thuit leabhar bharr a' bhuird 's mu 'n d' thug mise fainear ciod a thachair, fhuair esan greim air an leabhar agus stròic e lan a chraois de dhuilleagan as. 'Nuair a thug mi uaithe an leabhar 's a chunnaic gu'm b' e 'm Bìobull a bh' ann, ged a thuiteadh cabar-droma an tighe air mullach mo chinn cha b' urrainn da tuillidh pairilis a chur orm. 'Nuair a fhuair mi lùth na teanga, dh' innis mi do m' sheanamhair ciod a thachair; cha b' urrainn dise bheag de chomfhurtachd a thoirt domh, 's 'nuair thainig mo sheanair dhachaidh 's a fhuair e dhinneir, chaidh innseadh dha mu'n mhi-fhortan a thachair. Chaidh binn a' chuilein a thoirt a mach air ball, 's b' e sin, a bhàthadh gun mhionaid dàlach; 's air son mo chodach-sa de 'n ghnothach, 's ann orm a thainig a' bhinn sinn a thoirt gu buil; 's e sin ri radh, 's ann domh a b' eigin mo chompanach beag boidheach a chur gu bàs. Thog mi leam e ann am bhroilleach, 's mo chridhe 'n impis sgàineadh, 's o 'n a bha 'n t-uisge a sileadh gu trom chomhdaich mi e le sgiath mo pheiteig g' a chumail tioram. 'Nuair a rainig mi 'n linne dhubh 's am biodh iad a' bàthadh chon is chat, bha i 'g amharc cho dorcha, dhuaichnidh, 's

nach robh de chruas-cridhe agam na leigeadh dhomh a thilgeil innte. Thill mi ceum air m' ais o bhruaich na h-aibhne 's chaidh mi stigh fo phreas beag seilich, 's chrùbain mi 'n sin gus an robh mi cho fliuch 's ged a bhithinn air mo thumadh 's an abhainn. Cia fhad a dh' fhanainn mar sin na maireadh solus latha, cha 'n fhios domh; ach bha e nis a' fas dorcha, 's an t-àm a' dluthachadh anns am biodh taibhsean ag èaladh mu 'n cuairt. Bha bòcain, buidsichean, sithichean, 's gach ni de 'n t-seors' air an cuala mi riamh iomradh a' tighinn am chuimhne, 's mi lan chinnteach nach b' fhada gus am biodh iad ann am shealladh. Fliuch gus an craicionn, air chrith leis an fhuachd, 's ach beag as mo chiall leis an eagal, leum mi air mo bhonn, 's ghabh mi roid chum bruach na h-aibhne 's thilg mi 'n dùile bheag 's an linne. Thug e aon sgal as 'nuair a thilg mi e; cha d' eisd mi tuillidh; ghlaodh is chaoin mi, 's theich mi cho luath 's a bheireadh mo chasan mi.

'Nuair a rainig mi 'n tigh chaidh mi direach do 'n chùileig sheomair 's an robh mi cadal; thilg mi dhiom m' aodach 's leum mi do m' leabaidh. Chaoin mi an sin gus an robh mi a' call mo chlì. Cha bu luaithe thigeadh neul cadail orm, na bha sgal dheireannach a' chuilein a' tighinn 'nam chluais, 's bha mi 's a mhionaid am lan fhaireachadh. Mhair an gnothach mar sin fad finn foinneach na h-oidhche. 'S a' mhaduinn bha mise cho tinn 's nach b' urrainn domh mo cheann a thogail bharr an adhairt. Thòisich mo sheanamhair chaomh air mo dhoctaireachd. Cha d' thuirt i facal mu 'n chuilean, ach tha mi lan chinnteachgu robh fhios aice ciod a bha cearr. Bha dithis 's an tigh an latha sin aig an robh

ionndrainn gle ghoirt. B' iad sin màthair agus companach a' chuilein, 's bha iomadh latha 'na dhéigh sin mu 'n deachaidh sgal a' chreutair bhig á m' chluais.

B' e buil a' ghnothaich mhi-shealbhaich so ormsa, gu 'n do ghabh mi anntlachd do 'n Bhìobull nach robh idir a reir na h-àithne; 's bha mi mothachail air spiorad eas-umhlachd a bhi nis air mo ghiulan nach robh ann roimhe sin. Theagamh gu 'n abair sibhse nach robh an so ach gnothach faoin, 's nach b' fhiach e 'n uine thug mise 'ga innseadh a chaitheamh ris; ach feumaidh sibh aideachadh gur ann agamsa 's fhearr a tha fhios air an drughadh a rinn e orm aig an àm; drughadh a chum an ni ùrail air clàr na cuimhne gus an latha 'n diugh."

"Tha thu air sin," ars esan, "direach mar a bha thu air a' chòrr. Thug thu 'n seadh cearr as an ni; 's tha thu nis a' stri ri thu fein fhirinneachadh, 's a' choire chur air muinntir eile air son spiorad na ceannairc sin air a bheil thu labhairt; spiorad, ma chreideas tu mise, nach do chuireadh annad le aona chuid cù no cat, ach a thainig leat chum an t-saoghail, 's a tha so-leirsinn annad mar earrann de 'n chaileachd a rugadh leat. Tha thu mar sin a' gabhail do leisgeil fein 's a coireachadh dhaoin' eile air son do chionta. Feumaidh tu aideachadh nach ni ro fhiachail sin, ach cha 'n 'eil thusa mar sin ach mar tha 'n còrr de 'n chinne-dhaonna. Bho 'n a dh' ith ar ceud phàrantan de 'n mheas thoirmisgte, tha 'n duine ghnath a' stri ri e fein fhirinneachadh le bhi càradh uallach a chionta fein air guaillean eile, s gus an latha 'n diugh a' gnathachadh a' cheart leisgeil a ghnathaich e 'n Gàradh Edein,—"A' bhean so a thug thu

gu bhi maille rium, thug ise dhomh de 'n chraoibh agus dh' ith mi"—no, mar a tha thusa 'g radh; "an duine so a thug thu gu bhi na sheanair dhomh, thug esan orm beatha cuilein a ghiorrachadh 's chruadhaich sin mo chridhe"; sin agad suim do sgeoil, 's cha 'n 'eil e feumail tuillidh a radh mu dhéidhinn. Tha 'n t-àm dhomh bhi falbh air eagal 's gu 'n tòisich thu air rò-sgeul eile. Slan leat."

Sin agaibh a nis mar a gheibhear iad—a h-uile fear cho bearraideach 's nach toir cù gearr earball as air. Cha 'n 'eil fhios agam co-dhiù a tha mise na 's breugaiche, no daoin' eile na 's tiolpaiche na b' abhaist; ach tha mi toirt fainear gu bheil e na 's doirbhe dhomh creideas fhaotainn do 'n ni a their mi nis na bha e ri linn m' òige. Ma dh' innseas mi nis do charaid aon de na sgeulachdan beaga, neo-lochdach sin nach 'eil a chum maith no cron, biodh i fior no breugach, feumaidh an caraid sin mo cheasnachadh is m' ath-cheasnachadh air a h-uile lide 's puinc de 'n sgeul gus am bi mi cho searbh de 'n ghnothach 's a bha 'n losgann de 'n chleith-chliata. Theagamh gur e so, mar a theirear, spiorad nan timeannan a th' ann, 's nach ceadaich an spiorad sin do spiorad breige sam bith ach e fein a bheul fhosgladh. Tha e mar sin gu buileach feumail do dhuine mu fosgail e bheul, gu 'm bi e 'na chomas gach facal a tha mhiann air a labhairt a dheanamh seasmhach am beul dithis no triuir de dh' fhianuisean, biodh teisteas nam fianuisean sin mar a dh' fhaodas e, tha dearbh-chinnt gur e 's fearr na t' fhacal fein. Ach an déigh sin 's air fad, ma tha 'n spiorad so ag radh nach do sgàin mart mo charaid leis na dh'ith i de 'n chlóbhar; agus nach d' ith an crùban tuillidh 's na bha feumail dha;

agus nach d' thugadh ormsa gu h-an-iochdmhor an cuilean a bhàthadh, tha ceud teum a' tigh'n fodham a radh ri spiorad nan timeannan a th' ann gu bheil e breugach.

---

## TANNAISG NAN LAITHEAN A DH'FHALBH.

A bhana-charaid ionmhuinn,

Am faca sibhse riamh an rud sin ris an abair sinn tannasg? Theagamh nach 'eil sibh a' creidsinn 'na leithid. Cha mhotha bha mise uaireigin de'n t-saoghal, 's bha mi a' cur spleadhachas mu bhòcain 's mu shithichean, mu ghnothaichean mì-chneasda mar sin an suarachas. A bharr air sin, bha mi, iomadh uair, 'g am chur fein as mo ghabhail, direach a leigeil ris cho beag suim 's a bh' agam de 'n bhathar shìth sin. Chrath daoine bu shine 's a bu ghlice na mi fein an cinn, 's chuir iad air mhanadh gu 'n eireadh olc dhomh uaireigin. Ghabh mise mo rathad fein, mar as gnath leis an oigridh a dheanamh ; ach thig gliocas oirnn le aois ma thig e idir.

Oidhche ghaothar gheamhraidh, 's neoil dhorcha, ghruamach a' ruagadh a chéile air aghaidh na speur, 's a' doilleireachadh a bheagan a bh' ann de 'n ghealaich, dh'fhalbh mi a dh' fhaicinn caraid dhomh a bha mu thuaiream mìle gu leth a dh' astar uam. Ghabh mi air mo thuras gu sunndach a' feadaireachd, "Gabhaidh mise 'n rathad mor, olc air mhaith le càch e." Cha deachaidh mi ro fhad' air m' aghairt 'nuair a thug tionndadh de 'n rathad an sealladh na mara mi; 's ciod a b'iongantaiche leam fhaicinn na cruth mor, iargalta, an riochd duine, eadar mi 's a' mhuir, agus direach anns an rathad a bha mi gabhail. Cha luaithe chunnaic e mi na thilg e chrògan an àird 's an adhar, 's mhaoidh is bhagair e, a reir

coltais, na'n rachainn ceum na b'fhaid' air m' aghaidh gu'n eireadh na bu mhiosa dhomh. Feumar aideachadh gu'n do chuir an sealladh-gun-iarraidh so giorag orm. Sheas mi mar a bha mi car tiota, a ghabhail a stigh suidheachadh an fhearainn. Bha 'n abhainn air an dara taobh dhiom 's i 'na tuil, 's bha balla cloiche, seachd no ochd troighean air àirde, air an taobh eile; 's bha 'n leomhann beucach so 's an t-slighe, 's e sireadh co dh' fhaodadh e shlugadh suas. Bha e soilleir nach robh e'n comas domh gabhail seachad air an taobh eile. Thill mi ceum no dhà air m' ais; cha 'n ann a chionn gu robh eagal orm roimh 'n aog, ach a bhuidheann beagan uine air son cuimhneachadh air na daoin' o'n d'thainig mi, agus mi fein uidheamachadh air son blàir. Chuimhnich mi air ni no dhà; ach cha bu chuimhne leam gu 'n d'rinn aon duine bhuineadh dhomh euchd mor sam bith am measg thannasg. Smuaintich mi 'n sin air Buidseach Endor, 's air Tàillear na Manachainn, ach cha b'ionann an cor-san 's mo chor-sa. Bha Uallas is Brus, Lachann Mor 's Dubh-sìth, maith gu leòir; ach bha tuagh-anna cogaidh 's biodagan 's rudan mar sin acasan, 's cha robh uidhir a' bhiorain bhata agamsa. Cha robh so a' dol a dheanamh feum sam bith; 's bha e gu buileach feumail rudeigin a dheanamh. Smuaintich mi nach bu mhisd' an gnothach am balla cloiche bhi eadar mi 's am fear a bh' air tì mo mhillidh. Streap mi thar a' bhalla, 's shnàig mi air m' ais 'na dhubhar gus an d' rainig mi 'n t-àite 'san d'fhag mi taibhse Gholiath. Bha nis m' anail am uchd, 's m' fhallus 'gam dhalladh, is—

"Chluinneadh mo chluas an fhuaim a bhitheadh
Aig luath's mo chridhe ri m' thaobh."

Mu dheireadh, ghabh mi cuid mo chunnairt 's thug mi suil

chaol fhaicilleach eadar clacha-mullaich a' bhalla, 's ciod a chunnaic mi, an àite 'n ni ris an robh fiughair agam, ach stoc craoibh sheilich is dhà no tri mheanglain mu cheann, 's iad a' crathadh 's a' luasgadh 's a' ghaoith. Shuath mi 'm fallus bharr mo mhailghean, 's lean mi air mo thurus a' smuainteachadh na 'm biodh gach sgeul taibhs' a thainig g' ar n-ionnsaidh air an dluth-rannsachadh, maith a dh' fhaoidte gu 'n gabhadh iad mìneachadh air dhoigh co-ionann ri so.

'S cuimhne leam, 'nuair a bha mi 'm bhalach beag, eisdeachd ri seana bhean chòir ag innseadh do 'm sheanamhair mu bhàs a fir. Dh' aithris i gu mionaideach a h-uile car mu 'n trioblaid a thug a' chrioch air. Cha chuimhne leam dad de na dh' fhuiling an duine còir an galar a bhàis; ach 's maith a tha cuimhn' agam air crioch an sgeoil: "An oidhche 'n deigh an tiodhlacaidh," ars ise, "mu mheadhon oidhche, thainig e gu taobh mo leapa 's thuirt e rium gu robh na 'spéicean' air an do ghiulaineadh do'n chladh e, 'n an seasamh aig ceann na bàthach, 's mi 'g an cur a stigh as an t-sealladh. Theann mi ri bruidhinn ris, ach leagh e as mar neul. Cho luath 's a bu leir dhomh 's a' mhadainn, chaidh mi mach, 's fhuair mi an sin mar a thubhairt e, 's rinn mi mar a dh'iarr e." Bha so air innseadh mar nach biodh an teagamh a bu lugha aice fein an dearbh chinnteachd a' ghnothaich; 's cha mhotha nochd am boirionnach eile gu robh i cur ag 's a chùis.

Thachair so 'nar linn fein, ach cia iomadh linn bho'n a thòisich an duine air creidsinn 's an tannasg? Thainig an creideamh so a nuas g'ar n-ionnsaidh troimh linntean do-aireamh. Bha e d'ar priomh aithrichean 'na fhirinn shuidhichte. Anns na linntean dorcha cein sin anns nach

b'fhearr an duine a bheag, a thaobh eolais, na brùid na machrach, bha e 'g aoradh do spiorad, no do thannasg, aithrichean. A reir dhaoine fiosrach a rannsaich na cùisean sin le mor shaothair, 's e Aoradh Aithrichean (*Ancestor Worship*) no mar their *Herbert Spencer* ris, Aoradh Thannasg (*Ghost Worship*), an t-aoradh as sine air a bheil lorg againn. Bha 'n t-aoradh so an tùs a' co-sheasamh, anns a' mhor-chuid, ann a bhi 'g ullachadh lòin is nithean eile a shaoileadh am beo a bhiodh feumail no taitneach do spiorad a' mhairbh, 's 'g am fagail mar thabhartas aig an uaigh. B'e chreud gu robh an tannasg comasach air maith no cron a dheanamh do'n bheo a reir an tomhais anns an robh am beo a' coimhlionadh, no a' dearmad, a dhleasnais do'n mharbh. Mar so, cha robh teagamh fo'n ghrein aig an duin'allta ann am bith an tannaisg. Bha tannaisg a ghnath maille ris air aon doigh no doigh eile. Chunnaic e le shuilean fein iad ag èaladh mu'n cuairt 'san odhar-dhorcha. Chual e'n guth an oiteig na gaoithe, 's an gearan an gaoir nan tonn. Thainig iad g'a ionnsaidh fo sgàil na h-oidhche, 's dh'fhag iad teachdaireachd nach faoidteadh a dhearmad.

"O na neoil tha dluth mu'n cuairt
Chithear tannais nan sonn a dh'fhalbh,"

arsa bard na Féinne, 's e fein a' faicinn cruth nan laoch a dh'fhalbh,

"A' leantainn tannais tuirc de cheo,
Air sgiathaibh nan gaoth mor 's a' charn;"

is chual e 'n guth am borbhan sruth Laoire.

Ach cha 'n ann am bardachd a mhain a tha 'n tannasg a' faotainn àite, ach an litreachas an t saoghail gu leir. Tha

Carraighean Cuimhneachain na h-Eiphit, Clàir Chreadha Chaldea 's Bhabilonia, a' mhor-chuid de sheann sgriobh-aidhean na h-Airde-n-ear, 's beul-aithris an t-sluaigh 's a h-uile duthaich fo'n ghrein, lan de 'n chreidimh so; 's thainig earrann nach beag dheth a nuas g'ar n-ionnsaidh fein.

Bho chionn bheagan bhliadhnachan thug mi cuairt 's a Ghaidhealtachd; 's air mo thurus thadhail mi 's a' "Ghleann 's an robh mi òg." Bha'n gleann mar a bha e riamh; na beanntan àrda, creagach, corrach, air gach taobh dheth, a' mhuir mhor a' slachdraich air a' chladach, 's na h-eoin mhara sgiathlaich mu na sgeirean 's air feadh nan tonn, direach mar a b'àbhaist; 's bha urlar a' ghlinne ceart mar a dh'fhag mi e:

Bha 'n t-allt mar bhà a' ruith gu tràigh,
'S na flùir a' fas mu bhruachan,
Bha eoin na speur am barr nan geug
A' seinn gu h-eutrom guanach;
Ach dhomhsa cha robh ni mar bhà;
Bha'n latha b'aillc gruamach;
Bha maise 'n t-sleibh is gloir a' Chéit,
'S gach ni fo'n ghrein leam suarach.

Cha robh aon de chompanaich no de bhana-chompanaich m' oige air lar a' ghlinne. Sheall mi mu'n cuairt 's mi a' faireachduinn cho aonaranach 's ged a bhithinn am choigreach an tir chein. C' àit' an diugh a bheil companaich nan laithean sin a chaidh seachad cho luath? Sgapte air aghaidh an t-saoghail; 's cuid dhiubh, mo chreach, 'nan dachaidh bhuain. Shuidh mi air bruach an uillt, far am b'àbhaist duinn a bhi cluich air "Crioch a' bhodaich," 's cha robh mi ach gle ghoirid an sin, a' smuainteachadh mo

smuaintean fein, 's a' cuimhneachadh air ni no dhà 'nuair a dh'iadh grunnan diubhsan air an robh m' inntinn a' tighinn mu'm thimchioll,—balachain is caileagan boidheach, laidir, fallan, a thainig 'n an àm gu inbhe fhear is bhan cho eireachdail 's a chiteadh eadar dà cheann na Siorramachd. Bha iad an sin ceann-ruisgte, cas-ruisgte, mar a b'àbhaist, cho beothail 's cho riochdail 's ged a bhiodh iad a lathair 's an fheoil. Dh'fhan mi greis a' gabhail iolla ri cluicheachd na cloinne so—tannaisg nan laithean a dh'fhalbh—gus an d'fhas mi mothachail air ceo a bhi tigh'n mu m' leirsinn, 's bha fhios agam gu robh na faileasan a bha air sgàthan na h-inntinn buailteach gu iad fein a nochdadh 's a' cheo a bha mu'n t-suil. Dh'eirich mi, 's le cridhe trom thug mi mo chùl ris an Eden so; ach lean mo chompanaich bheaga mi, 's anns gach ceum de'n t-slighe, iad a' comharrachadh a mach dhomh gach ionad 's an do thachair sud no so, nithean nach deachaidh air dhi-chuimhn' fathast, gus mu dheireadh nach robh leud nam bonn, an àrd no'n ìseal, ris nach robh cuimhneachan àraidh naisgte. "So," arsa mise rium fein, "am fior-thannasg; 's cha'n e 'n sgleo a thig air suil na sgaoimireachd." 'S e mar a thà, nach 'eil annainn fein ach tannaisg, 's gach aon againn le a ghrunnan fein de thannaisg 'g a leantainn, agus na tannaisg sin maith no olc 'n an gnè, direach mar a nithear iad; 's e sin ri radh, tha iad a reir ar giulain fein; ma tha ar gniomh olc, tha tannasg an uilc sin 'g ar leantainn.

"Co agaibh a rinn so?" dh-fharraid *MacBeth* d'a mhaith-ean 's d'a mhor-uaislean 'nuair a nochd tannasg *Bhanco* e fein, a cheann sgoilte 's fhuil m'a chluasan. Cha ruigeadh

an slaightire leas fheoraich co rinn so; bha deagh fhios aige co d'an d'thug e 'n t-ughdarras so a dheanamh; 's bha nis a chogais chiontach fein a' toirt toradh a dhroch-bheairt fa chomhair a shul. "Coinneachaidh sinn aig Philippi," arsa tannasg Chésair ri Brutus an oidhche roimh 'n bhlar 's an do thuit Brutus. Bha lamh aig Brutus am bàs an Romanaich ainmeil so; 's bha nis tannasg a dhroch ghniomh 'g a leantainn. Co-dhiù, 's e so a' bhrigh a thug *Shakspeare* as na taibhsean sin.

B'e beachd an duine 's na linntean dorcha cein sin, gu robh spioraid nan cairdean a dh'eug a ghnath mu thimchioll aite-comhnaidh an dilsean, 's gu sonraichte mu na h-uaighean 's an robh na cuirp 's an do thuinich iad ré an turuis troimh'n bheatha so, a nis a' gabhail taimh. Cha 'n 'eil, mar sin, mor-iongantas ged a bhiodh am beachd suidhichte so iomadh uair a' toirt air an t-suil a bhi faicinn cruth nan daimheach a dh'fhalbh air neoil chaochlaideach na h-oidhche. Bha'm beachd eile bh'aig an duine, gu robh na spioradan so comasach air maith no cron a dheanamh dha, 'ga cho-eigneachadh gu oidhirp a thoirt air an deagh-ghean a tharruing g'a ionnsaidh fein. Is ann o'n bheachd so a dh' eirich an t-aoradh ris an abrar Aoradh Aithrichean, no Aoradh Thannasg. Tha mi 'g radh nach cuir so a bheag a dh'ioghnadh oirnn; ach 's e an ni a tha 'na aobhar ioghnaidh, nach 'eil aon ghne aoraidh as aithne dhuinn anns nach 'eil, an aon seadh no'n seadh eile, roinn mhaith de'n phrìomh stéidh so. Tha 'n smuain amhaidh, anabaich so a thainig an ceann an allamharraich, maith a dh'fhaoidte ceud mìle bliadhna roimh 'n àm so, mar ghrainne de shìol mustaird a

chinn gu bhi 'na chraoibh cho mor 's gu'n do chomhdaich i an talamh, 's gu 'n d'fhuair gach aidmheil chreidimh fo'n ghrein neadachadh 'na geugan. Theagamh gur ni-eigin co-ionann ri so a bha air a chiallachadh an sgeul spleadhach nan Lochlannach le Craobh mhor na Cruinne (Yggdrasil), aig a robh a freumh an Sloc an dubh-aigein (Niflheim), a barr 's na neamhan, 's a geugan a' comhdach na talmhainn uile. Biodh sin mar dh'fhaodas e, tha sinn a' faicinn gu soilleir mar a thainig o'n ghràinne shìl so barr saibhir de gach seorsa spiorad, maith is olc; oir thainig an duine gu bhi sealltainn air gach creutair mar aite-comhnaidh spioraid àraidh air an robh e fein a' buileachadh buaidhean àraidh a b'airidh, 'na bheachd-san, air aoradh fhaotainn. Bhàtar ag aoradh do'n nathair anns gach cearn de 'n t-saoghal; 's bha creutairean cho suarach ris an daol a' faotainn àrd-urram. Mar so thainig an tannasg, ceum air cheum, gu bhi air àrdachadh 's air a mheudachadh gu mor. Rinneadh spioradan de gach seorsa dheth; spioradan maith is olc, glan is neòghlan; aingil, àrd is ìseal; dée is deamhain, direach mar bha freagarrach do shuidheachadh na cùise, gus nach 'eil an diugh, ach beag, eaglais 's an tìr nach 'eil fo thearmunn tannaisg Naoimh a thaobh-eigin, agus moran diubh le cuimhneachain àraidh, mar a tha cnaimh no cnàmhan an Naoimh air a bheil i air a h-ainmeachadh, fo'n altair. Ach buinidh so do mheur eile de'n chraoibh Yggdrasil, 's cha cheadaich uine dhomh iomradh dheanamh air aig an àm. Tha mi 'g ainmeachadh nan nithe sin, cha'n ann an dùil ri dad a chur r'ur n-eolas fein air na cùisean sin, ach a dhaingneachadh an ni a thuirt mi cheana; nach 'eil

eachdraidh an tannaisg cho faoin 's a shaoileas cuid, 's a chomharrachadh a mach dhuibh aig a' cheart àm, cho tràth an eachdraidh na daonnachd 's a thainig an taisbean so chum an duine. Bu mhor Diana nan Ephesianach, ach 's motha na sin tannasg an Allamharraich! Dh'fhaodainn tuilleadh a radh mu'n tannasg; ach theagamh gu'm foghainn na dh'fhóghnas aig an àm.

Slan leibh. Is mise bhur caraid sgaoimeach,

Domhnull Mac Eacharn.

---

## GAISGEACH NA SGEITHE DEIRGE.

> " Fag mi, rag mi aig an àm so,
> Gus an rannsaich mi a' chùis ;
> Ciod ma 's e an tìm a th' ann leinn
> A' cheart tìm a bh' ann o thùs ? "

Thadhail mi air duine còir, caraid dhomh, air an oidhche roimhe, 's fhuair mi e le grunnan de chloinn bhig m' a ghlun. Dh' fharraid mi dheth ciod a bha e teagasg do 'n chloinn. " Ma ta," ars esan, " tha an fhaoineis." " Ud, ud ! " arsa mise ; " cha chreid mi sin uait ged is tu fein a tha 'ga innseadh." " Creididh tu mi," ars esan, " nuair a their mi riut gur e seann sgeulachd a tha mi toirt daibh." " Theagamh," arsa mise, " nach 'eil an sgeulachd cho faoin 's a tha thu smaointeachadh ; gabh air t' adhairt, 's buaidh uirsgeoil dhuit ; 's air son sgeulachd dheth, tha mise cho faoin ris a' chòrr de d' luchd-eisdeachd." Ghabh e air adhairt leis an sgeul, direach mar gu 'm bu nàr leis sin a dheanamh. Bha mhuinntir òg ag eisdeachd ris an sgeul le geur-aire ; suil, beul, is cluas, a reir coltais, ag òl a suas gach aon fhacal a bha tuiteam o bheul an t-seannduine.

Cha b' urrainn domh gun bhreithneachadh air an ni, agus a' cheist a mheorachadh : ciod a' ghne bhuaidh a th' anns na seann sgeulachdan sin a tha 'g an cumail a ghnath ùrail ? Tha fhios againn gu bheil cuid diubh na 's sine na na

sgriobhaidhean as sine th' againn; 's ged a tha sin mar sin, thainig iad a nuas troimh na linntean g' ar n-ionnsaidh le beul-aithris an t-sluaigh. Tha ceart lethbhreac an sgeoil bhig sin, "Murachadh is Meanachadh," anns an "Talmud," leabhar a tha na h-Iudhaich a' meas mar earrann de 'n t-Seann-Tiomnadh; 's gheibhear sgeulachdan anns na Veda —leabhraichean naomha nan Hindù—a bha, reir coltais, air an aithris mar sgeulachdan faoine measg an t-sluaigh, mu 'n d' fhuair iad àite anns na leabhraichean sin; 's tha fhios againn gu bheil na leabhraichean sin na 's sine na 'n Seann-Tiomnadh againne. Ach air sinead an sgeoil 's air cho tric 's a chluinnear e air aithris, 's e ur-sgeul a theirear ris gus an latha-diugh.

Ciod ma tha feartan 's a' Chruinne nach 'eil a' fas sean le aireamh am bliadhnachan mar tha sinne? Tha fhios againn gu bheil an talamh fein aois mhor; aois cho mor 's nach 'eil e 'n comas duinn eadhoin tuaireamas a thoirt oirre, gidheadh, tha na laghannan naduir a tha 'ga chumail suas, 's a tha riaghladh ordugh na Cruinne, a reir coltais, gun atharrachadh, gun sgàile tionndaidh, o 'n fhuair iad air thùs am bith. A' ghrian a tha soillseachadh ar latha-ne shoillsich i farsuing-eachd do-thomhas na cruitheachd ré linntean do-aireamh mu 'n robh an talamh idir ann; ach dhuinne 'n diugh, tha camhanaich na maidne cho òigeil 's a bha e air an là sin air an do sheinn reulta na maidne cuideachd, 's air an d' rinn uile mhic Dhé gairdeachas.

Co-dhiù thà no nach 'eil na nithean sin ceart mar tha mise 'g radh, fagaidh sinn air an t-suidheachadh sin fein iad aig an àm, agus bheir sinn suil car tiota air sgeulachd mo

charaid, dh' fheuch an tuig sinn ciod a' ghne bhunait air an do thogadh i. Faodaidh mi thoirt fainear 's an àite so, gu bheil gach ni a thig a nuas g' ar n-ionnsaidh le beul-aithris an t-sluaigh buailteach gu bhi, an tomhas beag no mor, air a thruailleadh; ach mar as bitheanta, gu bheil prìomh stéidh a' ghnothaich gun a bheag as fhiach de dh' atharrachadh. Air an aobhar sin cha bhiodh e chum mor-bhuannachd gach mion-thachartas a tha 's an sgeul a dhluth-leantuinn, no gach aon lide 's puinc a sgrudadh a dh' fheuchainn ri brigh a tharruing as. Foghnaidh dhuinn aig an àm amharc car seal air na cuspairean as foghaintiche gluasad 's an sgeul, dh' fheuch an teid againn air tuaireamas a thoirt air seadh an giulain.

Tha mhor-chuid de na tha air aithris 's na sgeulachdan sin air a chur an cruth cho aibheiseach 's gu bheil e coltach gu leòir nach robh e air a chiallachadh leis an sgeulaiche air son gniomh duine no beathaich, ach a mhain a riochdachadh gluasad cuspairean naduir, mar tha grian is gealach, talamh is adhar, gaoth is uisge, oidhche 's latha, 's mar sin sios, agus na cuspairean sin air an cur an riochd duine no ainmhidh, direach mar as freagarraiche do 'n phairt a tha iad a' gabhail 's an sgeul.

Thuit e mach gur e "Gaisgeach na Sgéithe Deirge" an sgeul a bha mo charaid a' toirt do 'n chloinn; aon de na sgeulachdan sin a chuir Iain Caimbeul Ile, a mach 'na leabhar sgeulachd—*Popular Tales of the West Highlands.*

'S ann an Colasa a fhuair an Caimbeulach an sgeul; ach fhuaradh e le duin'-uasal eile ann an Eilean Eige. Tha beagan eadar-dhealachaidh eadar an dà dhoigh aithris*; ach

* Faic *Celtic Review*, III., 257, 346.

cha 'n 'eil sin a' buntainn ri brigh an sgeoil; 's o nach 'eil mise dol a thoirt seachad ach na fior-chnàmhan loma dheth, direach na bhios buileach feumail air son an ciall a shoilleireachadh, cha ruig mi leas leantuinn dluth ri doigh seach doigh, ach na bhios feumail air son mo ghnothaich a ghabhail as an aon as deise dhiubh.

A reir mo bheachd-sa, buinidh "Gaisgeach na Sgéithe Deirge" do 'n t-seorsa sgeulachd ris an abrar Sgeulachd-ghreine (*Solar-myth*); 's e sin ri radh, sgeulachd anns a bheil cuspairean naduir air an cur ann an riochd duine no beathaich, mar as freagarraiche do 'n phairt a tha iad a' gabhail 's an sgeul; agus an giulan-san a' samhlachadh gluasad nan cuspairean a tha ann am beachd a' bhaird. Faodaidh na cuspairean sin a bhi de dh' iomadh gne, bho 'n druchd air bharr an fheoir gu grian a' mheadhon-là; agus faodaidh gach cuspair dhiubh dol fo iomadh ainm, direach a reir mar tha e 'ga thaisbeanadh fein do shuil a' bhaird aig an àm. Cha 'n 'eil e mar so furasda bhi daonnan cinnteach as an dearbh ni a tha 'm beachd a' bhaird anns gach ceum d' a sgeulachd; ach faodaidh sinn buille-mu-thuaiream a thoirt air ciall an sgeoil a tha f' ar comhair; 's mur dean ar mìneachadh moran maith, theagamh nach dean e bheag de chron.

Tha 'n sgeul, matà, a' fosgladh air latha boidheach 's an deireadh Fhoghair, le Righ na h-Eireann, a shloigh 's a laochraidh, a mhaithean 's a mhor-uaislean, anns a' bheinn shithinn agus sheilg. Shuidh iad air cnocan boidheach uaine far an eireadh grian gu moch 's an laidheadh i gu h-anmoch. Bha na coin air lomhainn, 's na gaisgich air an

uilinn lan sgios is airsneil. An deigh dhaibh an cuibheas a ghabhail de bhiadh 's de dhibh, thuirt an righ gu 'm b' ait leis fein a nis greis air cantainn nan sgeul los togail cinn is cridhe thoirt daibh. Chaidh an cruitire air ghleus, is chaidh an sgeul air shiubhal mar sin air adhart.

Ma 's maith mo bheachd-sa, tha Righ na h-Eireann, a shloigh, a laochraidh, a mhaithean, 's a mhor-uaislean, a' riochdachadh na lan-bhliadhna, le a laithean, a seachdainn-ean, a mìosan, 's a ràidhean. Bha saothair is othail an Fhoghair seachad; bha na coin air lomhainn; 's bha na gaisgich a ghiulain uallach is teas an latha a nis fann, sgìth, airsnealach, 's ag iarraidh air a' chruitear greis a thoirt air cantainn nan sgeul los togail cinn is cridhe thoirt daibh. 'S e sin ri radh, bha bhliadhna fas fann is aosda; bha 'm Foghar a' teannadh gu chrich; bha ghrian a' call a neirt; aghaidh naduir a' caochladh snuaidh; trusgan na coille ciaradh 's a' tuiteam air falbh; agus anns an adhar spiorad cianalais ag èaladh mu 'n cuairt, a' cur tromadais air gach ni.

'S ann mar so a bhà 'nuair chunnacadh dubhradh froise an iomall a' chuain a' triall o'n àird-an-iar gus an àird-an-ear, agus Marcaiche Fàlaire Duibhe tighinn gu sunndach 'na dhéigh. Thainig am marcaiche, 's chuir e failt' air an righ 's air a' chuideachd; ach mu 'n robh bheag de sheanachas eatorra, bhuail e dorn air an righ eadar am beul 's an t-sron; chuir e tri fiaclan as; cheap e 'na laimh iad; chuir e 'na phòc iad; 's dh' fhalbh e mar thàinig e, am fuaradh na froise. 'S e sin ri radh, chunnacadh comharra na h-an-uair a' tighinn, agus 'na dhéigh sin an Geamhradh fein ann

an riochd Marcaiche Fàlaire Duibhe. Thainig an Geamhradh; chuir e tri ràidhean as a' bhliadhna, no tri miosan as an Fhoghar—cha 'n 'eil e soilleir co aca,—ghabh e mar sin fad-seilbh, 's ghabh e air a thurus. A reir coltais, ged a bha aimsir gheamhrail air teachd, bha fathast beagan laithean de 'n Fhoghar gun ruith. Ghabh Mac mor an Righ,—Ridir a' Chuirn, agus a bhràthair,—Ridir a' Chlaidhimh, cothrom air an dàil so air son bòid a thoirt gu briosg-ghloireach nach itheadh iad biadh, 's nach òladh iad deoch, 's nach eisdeadh iad ceol, gus an tugadh iad aichmheil a mach air son na tamailt a thug am marcaiche do'n righ.

Tha e coltach gu bheil Mac Mor an Righ,—Ridir a' Chuirn,—an so a' riochdachadh cinneas, no toradh na bliadhna, 's gur ann air Corn-a'-phailteis (*Cornucopia*) a tha e air a shloinneadh. Tha fhios againn gu robh Ban-dia an Aitich aig na Greugaich (*Demeter*), agus Ceres nan Romanach, air an dealbhadh le Corn-a'-phailteis 'n an laimh. Bha Iupiter mar an ceudna air a nochdadh le Corn-a'-phailteis,—adharc na gaibhre a thug bainne dha. Chaidh an adharc so dheanamh 'na h-aon de chomharran a' Chrios-ghreine (*Zodiac*), agus a' ghrian a bhi 'g innteart a' chomharra so (*Capricornus*) aig an àm so de 'n bhliadhna, tha e deanamh an ni na 's coltaiche gur ann o Chorn-a'-phailteis a thug Ridir a' Chuirn a thiodal. Mac eil' an righ, Ridir a' Chlaidhimh,—faodaidh esan a bhi riochdachadh àm tional an toraidh, no àm na buana. Cha 'n 'eil de dh' fheum air 's an sgeul ach a bhi bagradh, an dràst 's a' rithist, an ceann a sgathadh de Mhac an Earraidh Uaine.

Bha fear eile 's a chuideachd nuair a bhòidich dà mhac

an righ gu 'n dioladh iad air a' mharcaiche an dorn a bhuail e air an athair. B' e so Mac an Earraidh Uaine ri Gaisge, no reir na doigh aithris eile, Mac Cochaill Uaine ri Gaisge. Bhòidich esan mar aon de chàch nach itheadh e biadh, 's nach òladh e deoch, 's nach eisdeadh e ceol, gus an d' thugadh e as a' ghaisgeach a bhuail an dorn air an righ an cridhe smaointich sin a dheanamh. Ach rinn dà mhac an righ "tàir agus tailceis" air, 's cha leigeadh iad 'nan cuideachd e, ach dh' fhalbhadh esan ge b' oil leo. Dh' fheuch iad seol no dhà air a chumail air ais; ach a dh' aindeoin gach ni a dh' fheuch iad bha esan 'gan leantainn. Mu dheireadh, dh' aontaich iad a leigeil leotha, gun fhios nach fhaodadh e bhi feumail dhaibh fathast; 's mar sin rainig iad le chéile taobh na mara.

'S e mo bheachd gu bheil againn ann am Mac an Earraidh Uaine, no Chochaill Uaine, an t-Earrach a' leantainn a' Gheamhraidh fad as. Cha do dhearbh e fathast a ghaisge; ach tha e air a thurus a chum na faiche am faigh e cothrom air sin a dheanamh. Cha 'n 'eil meas aig Mic an righ air aig an àm; ach chi sinn, mu 'n dealaich sinn, ris, gur e fein Treun-laoch an sgeoil. Tha 'n t-ainm Mac an Earraidh Uaine, no Chochaill Uaine (*green habit or mantle*) gle fhreagarrach dha; oir 's e 'n t-Earrach a sgeadaicheas le trusgan uaine gach sliabh is srath, machair is coill.

"Now in her green mantle blyth nature arrays,"

arsa Raibeart Burns, 's an t-àm so bhliadhna 'na bheachd, no mar thuirt ar fear-duthcha fein,

"Bidh gach doire dluth, uaigneach,
'S trusgan uain' uimpe fas."

Faodaidh sinn, mar sin, a bhi lan-earbsach gur ann ris an Earrach fein a tha ar gnothach.

'Nuair a rainig Mic an righ agus Mac an Earraidh Uaine taobh na Mara, thachair Gruagach nan Cumha orra. [Cha'n 'eil iomradh air Gruagach nan Cumha an leabhar a' Chaimbeulaich.] Thuirt iad ris a' Ghruagaich gu 'm bu mhiann leo an t-aiseag fhaotainn. "Cha bhi chion oirbh," ars esan, "'s leams' an long as fearr a chuireas tonn 'na déigh." Chuir iad a mach an Iubhrach Bhallach; "thug iad a toiseach do mhuir, 's a deireadh do thìr," 's dh' fhalbh iad.

Tha e air innseadh dhuinn an so gu 'm buineadh an long —an Iubhrach Bhallach—do Ghruagach nan Cumha. A nis, tha fhios againn far a bheil luingeis air an ainmeachadh 's na sgeulachdan so,—luingeis nach iarr stiùir, no ràmh, no taoman, 's a theid direach an taobh a chuirear an aghaidh— gur iad na neoil a tha air an ciallachadh. Tha e soilleir dhuinn aig a' cheart àm, an uachdaranachd a th' aig a' ghaoith air na neoil; cho umhal 's a theid iad an taobh a chuireas i an aghaidh, 's a sheolas iad luath no mall an co-sheasamh r' a h-ordugh. Tha ghaoth dol fo iomadh ainm 's na sgeulachdan so, maith dh' fhaoidte fo dhà no thri ainmean anns an aon sgeulachd, direach mar a tha i ciuin no garg, tlàth no fuaraidh. Chi sinn sin anns an sgeul Ghreugach anns a bheil a' ghaoth chubhraidh Chéit a' dol fo 'n ainm Pan, agus a' gharg ghaoth tuath fo 'n ainm Boreas. Anns an sgeul so bha Pan a' suiridh air Pitys (a' chraobh ghiubhais). Rinn Pan ceol binn do Phitys; 's thaitinn an ceol rithe cho maith 's gu 'n do thog i co-sheirm leis. Chunnaic Boreas

ciod a bha dol air adhairt, 's dh' fhas e eudmhor. Mu dheireadh, las fhearg, 's thainig e 'na dhian-chorruich, 's thilg e Pitys bharr bearradh na creige. Faodar a bhi cinnteach 'nuair thainig Pan an rathad a rithist 's a chunnaic e cor a leannain gu 'n d' rinn e tuireadh air a son; co-dhiù, bhiodh a cheol aig an àm as eugmhais co-sheirm Phitys. Ach ciod sam bith a' cheart ni a bha 'm bard a' ciallachadh le Gruagach nan Cumha, tha e coltach gu leòir gur i ghaoth is bonn-stéidh dha, oir ciod sam bith ainm fo 'n teid am fear-ciuil 's an sgeulachd, 's i ghaoth as mathair-aobhair d' a cheol. Maith a dh' fhaoidte nach robh Ghruagach ach a' cumha na h-aimsir a chaidh ceachad; aimsir anns an robh machair fo bharr 's coill fo dhuilleach, a' deanamh co-sheirm r' a cheol; tha cho-sheirm sin a nis a dhìth, 's tha gaoth chaoin an apachaidh air tionndadh gu gaoth ànrach an deireadh Fhoghair.

Chunnaic sinn dà Mhac an righ agus Mac an Earraidh Uaine air bord na h-Iubhraich Bhallaich, "'s soirbheas beag, laghach aca, mar a thaghadh iad fhein, a bheireadh fraoch á beinn, duilleach á coill, 's seileach òg as a fhreumhaichean, 's a chuireadh tugha nan tighean an claisean nan iomairean." Foghnaidh a radh gu 'n d' rainig iad Eilean na Fiacais an ceann seachd laithean na seachdainn; ach bha cearcall teine mu 'n cuairt air an eilean. Dh' fheuch Ridir a' Chuirn agus Ridir a' Chlaidhimh ri dol troimh 'n teine, ach dh' fhairtlich orra sin a dheanamh. "Chaidh Mac an Earraidh Uaine 'na threallaichean-catha agus cruaidhchomhraig, agus leum e o bharraibh a shleagh gu barraibh òrdag thar na teine. . . . Bha 'n sin an aon eilean a bu

bhoidhche chunnacadh o thùs an domhain gu deireadh na dìlinn."

Faodaidh mi thoirt fainear an so, gu bheil am bard gu tric, anns na sgeulachdan so, a' gnathachadh modh-labhairt a tha gun mhoran brigh ann fein, ach a tha iomchuidh a chum snas agus àrdachadh a thoirt d' a chainnt, 's a bhi co-fhreagarrach do ghluasad an sgeoil. Saoilidh mi gu bheil cuid de 'n mhodh-labhairt so anns a' chunntas a tha e toirt duinn air turus-cuain nan gaisgeach, 's gu faodar, mar sin, brigh an iomlain dheth a chur am fior-bheagan fhacal. 'S e sin gu robh àm na buana agus àm tional an toraidh, mar-ris na beagan laithean a bha gun ruith de 'n Fhoghar, a' dol a mach air neoil bhallach, ghruamach an deireadh Fhoghair. Bha Mac an Earraidh Uaine 'n an cuideachd, 's ged a bha àm-san fathast gun teachd, agus an àm san air dol seachad, cha 'n 'eil sin 'ga dheanamh mì-fhreagarrach dhasan an t aiseag a ghabhail leo, oir tha ghrian, a tha riaghladh amannan na bliadhna, a' gleidheadh air a cùrsa, gun éis, gun mhairneal; 's am feadh a tha i toirt cùl ri aon àm, tha i toirt àm eil' air aghaidh.

'Nuair rainig na gaisgich Eilean na Fiacais, bha cearcall teine mu 'n eilean sin. Tha 'n cearcall teine gle chumanta 'sna sgeulachdan so; 's tha e coltach gur e 'n crios teine a tha ghrian a' cur mu 'n talamh 'na cuairt bhliadhnail a bha 'n tùs air a chiallachadh leis, ach thainig e gu bhi air a ghnathachadh an seadh no dhà; ach saoilidh mi gur e bha 'm beachd a' bhaird 's an earrainn so, an Aimsir a rinn e 'na h-aon de phrìomh-chuspairean a sgeoil, 's a bha aig an àm fo thainistireachd chruaidh a' Gheamhraidh, a chomh-

arrachadh a mach air mhodh sonraichte; 's bha 'n riomball teine a' cumail a mach gach cuspair ach esan a mhain aig an robh còir air faotainn a stigh. B' e sin aig an àm an t Earrach, a thainig a chumail cogaidh ris a' Gheamhradh. Chi sinn a' mhac samhuil so anns an sgeulachd Lochlannaich anns a bheil Odin a' cur seun cadail air Brynhild, 's a' cur cearcall teine mu timchioll; 's nach gabh i dusgadh ach leis a' churaidh d' am b' urrainn dol troimh 'n teine g' a h-ionnsaidh.

'Nuair a thog Mac an Earraidh Uaine mach ri aodann an eilein, b' e cheud ni a thachair air Oglach Mor, 's e 'na shuain chadail, le cheann air glun Ailleagan nam Ban,—no 'n Ionmhuinn Mhnatha, mar a tha e 'n leabhar a' Chaimbeulaich. 'S e so an riochd 's an do chuir am bard an taobh marbhanta sin de 'n Gheamhradh anns an teich fiadh-chreutairean d' an garaidhean air son didein o 'n fhuachd; 's anns am paisg a' choill a clarsach rioghail bho 'n a sgap an doireann a Coisir-chiuil; 's na sruthain a bha ri borbhan ceolmhor ré an chòrr de'n bhliadhna nis air an tuchadh 's air an tachdadh le reothadh 's le sneachd gus nach cluinnear fuaim an guth. Gach ni mar so ann an staid turra-chadail, 's a' gabhail dreach duaichnidh na h-Aimsire. 'S e 'n t-Oglach Mor, matà, an Geamhradh, le cheann an uchd an Earraich; Samson le cheann an uchd Delilah.

Tha 'n t-Earrach a' tigh'n a stigh mar an leomhann; ach ged a tha ghiulan garg an toiseach, tha taobh eil' air a theisteas; an taobh sin a tha tlusail. tlàth, bàigheil do dhuine 's do bheathach, 's a tha toirt—

" Air an t-snodhach bhi direadh
As gach friamhach as ìsle
Troimh na cuisleannan snìomhain,
Gu mìodalach blàth."

Tha fhios againn gu bheil na cuspairean naduir ris a bheil gnothach a' bhaird 'g an nochdadh fein fo iomadh dreach, 's gu bheil e mar sin feumail do 'n bhard gach atharrachadh dreach air a' chuspair a chur an atharrachadh riochd 'na sgeulachd. 'S e so an t-aobhar gu bheil dà thaobh an Earraich air an toirt duinn an so, aghaidh ri aghaidh, ann an riochd Mac an Earraidh Uaine agus Ailleagan nam Ban. Chi sinn a' cheart ni ann an sgeul-achdan na Gréige agus na Roimhe, mar a tha 'n sgeul mu Helios (a' ghrian) a bhi 'n gaol air Eos (camhanaich na maidne); ach 'nuair a sheall Helios le mor-ghradh air Eos, theich Eos. 'S e sin ri radh, thuit a' ghrian an gaol air camhanaich na maidne,—am faileas a bha i fein a' tilgeadh air aghaidh na speur,—ach 'nuair a dh' eirich i os cionn cuairt na speur 's a sheall i le mor-speis air an fhaileas, theich am faileas. Tha lethbhreac eile 'n sgeoil so air aithris mu Apollo 's mu Aurora. 'Nuair a theann Apollo ri Aurora phogadh, fhuair Aurora bàs. Chi sinn gu bheil gach caochladh dreach a tha tigh'n thar a' Gheamhraidh air an laimhseachadh leis a' bhard air a' mhodh cheudna.

"Ciod as dusgadh do 'n òglach?" dh' fharraid Mac an Earraidh Uaine de'n Ionmhuinn Mhnatha. "Thà," ars ise, "rud nach dean thusa, no aona ghaisgeach anns an domhan mhor, ach Gaisgeach na Sgéithe Deirge, d' an robh e 's an tairgneachd tigh'n do 'n eilean so agus an carragh-cloich' ud

thall a bhualadh air an duine so ann an carraig an uchd. Chaidh an Gaisgeach air thapadh, 's thog e an carragh-cloiche 'na dhà laimh, 's bhuail e air an Oglach Mhor e ann an carraig an uchd, 's dhuisg sin e. Tha so a' daingneachadh an ni a thuirt mi cheana nach robh e comasach gu faigheadh gaisgeach sam bith eile an taobh a stigh de 'n chearcall theine ach esan a mhain d' am bu dleasnas a bhi ann aig an àm. B' e sin Mac an Earraidh Uaine a bha pearsachadh an Earraich. Thainig esan mar a bha e 's an tairgneachd, 's bhuail e 'n carragh-cloiche air an Oglach Mhor an carraig an uchd. Am briathran eile, thainig an t-Earrach mu 'n cuairt mar a bha e suidhicht' an cùrsa naduir gu'n tigeadh e, 's rinn e ni nach b' urrainn séasan eile dheanamh—an talamh a dhusgadh á cadal a' Gheamhraidh.

Ma sheallas sinn air an doigh dhusgaidh so, chi sinn gu bheil e cho nadurra ris a' chòrr. Tha fhios againn nuair a thionndas uisge gu eigh, gu bheil a thomad moran na 's motha na bha e 'na uisge. 'Nuair a reothas, mar sin, an t-uisge tha faotainn aite-taimh am measg chòsan nan creag, tha e 'g at na h-uidhir 's gu bheil e gu tric a' sgàineadh a mach roinn de 'n chreig; ach fhad 's a mhaireas an reothadh, tha 'n eigh a' gleidheadh cruaidh-ghreim air an earrainn a chaidh a bhruchdadh a mach á aodann na creige, gus an tig aiteamh an Earraich; 's ann an sin a tha Mac an Earraidh Uaine a' fuasgladh greim na h-eighe, 's a' leigeil leis a' charragh-chloiche tuiteam air uchd an fhearainn a tha fathast an trom-chadal a' Gheamhraidh.

'S e so a thug a' cheud mhosgladh air an taobh mharbh-anta so de 'n Gheamhradh, 's a rinn e mothachail air a'

chùis gu robh an t-Earrach gu deimhin air teachd, mar a bha 's an fhàisneachd gu 'n tigeadh e. 'Nar latha-ne cha ghabhadh e moran de spiorad na fàisneachd a chur an céill roimh-laimh gu 'n tigeadh an t-Earrach mu 'n cuairt 'na àm, ach, a reir coltais, cha robh iad idir cho cinnteach 's na linntean a dh' fhalbh. Tha sinn a' leughadh anns na Veda nan ceistean iomaguineach a bhidhteadh a' farraid mu àm laidhe na greine,—"an eirich a' ghrian a rìs?" "An tig ar seana charaid, camhanaich na maidne, air ais?" "Am bi cumhachdan an dorchadais air an ciosnachadh le dia an t-soluis?" 'S an uair a dh' eireadh a' ghrian, bhàtar a' cur failt' oirre le iolach ghairdeachais. 'N ar Bìobull fein, tha sinn a' leughadh mu na mnathan Iudhach a bhi gul 's a' caoidh air son Thamuis; 's e sin 'nuair a bha 'n dia sin air a chuairt gheamhraidh, 's gun iad cinnteach, a reir coltais, co-dhiù thilleadh no nach tilleadh e.

'Nuair a bhuail Mac an Earraidh Uaine an carragh-cloiche air an Oglach Mhor an carraig an uchd, thug am fear sin blaomadh air a dhà shuil 's dh' amhairc e air. "Aha!" ars am fear a bha 'na chadal, "an d' thainig thu, Ghaisgich na Sgéithe Deirge? 's ann an diugh a tha 'n t-ainm air a thoirt ort." Tha sinn a' faicinn le so, gur gann a bha Mac an Earraidh Uaine 'n taobh a stigh de 'n chearcall theine 'nuair a thugadh ainm eil' air. Tha so a' daingneachadh an ni a thuirt mi cheana, gu faod cuspairean an sgeoil dol fo iomadh ainm a reir na pairt a tha iad a' cluich 's an sgeul. Tha 'n t-Earrach air tigh'n g' a sheilbh fein; 's tha e mar sin feumail tiodal ùr a thoirt dà. 'S ann air a' ghrein a bha e air a shloinneadh; air an sgéith dheirg sin o 'n robh e

tarruing a neirt; a' ghrian a bha 'n suilean Oisein, cruinn mar sgiath a shinnsear. Tha sinn a' faicinn mar an ceudna, gu bheil am bard a' comharrachadh a mach gu sonraichte a' cheart latha air an d' thugadh an t-ainm air a' ghaisgeach: "'s ann an diugh a tha 'n t-ainm ort," ars' an t-Oglach Mor ris. Tha "an diugh," saoilidh mi, a' ciallachadh an latha air a bheil a' ghrian a tigh'n thar an roinn sin d' a cùrsa ris an abrar an *equinox*; 's e sin air an t-aona-la-fichead de 'n mhìos Mhàrt, 'nuair a tha 'n latha 's an oidhche cho-fhada. Tha, mar sin, Mac an Earraidh Uaine tigh'n thar a' chearcaill theine, agus a ghrian a' tigh'n thar an *equator* aig an aon àm.

Mar a leadair Gaisgeach na Sgéithe Deirge 's an t-Oglach Mor a chéile; mar a thug an Gaisgeach an ceann de 'n Oglach; mar a fhuair e tri fiaclan an righ, mar shaoil leis, ann am pòca 'n Oglaich, 's mar a thill e thun a' chladaich, a' toirt leis Ailleagan nan Ban, no 'n Ionmhuinn Mhnatha, chi sinn sin uile 'san sgeulachd mar a tha i air a h-aithris an leabhar a' Chaimbeulaich a dh' ainmich mi cheana.

'Nuair rainig Gaisgeach na Sgéithe Deirge 'n cladach, thainig Ridir a' Chuirn agus Ridir a' Chlaidhimh 'na chòdhail le boil is buaireas 'n an suilean, 's a' farraid co e an gaisgeach mor a bha tigh'n 'na dhéigh 's a thill 'nuair a chunnaic e 'n leithid-san de dhà ghaisgeach a tigh'n 'na choinneamh. Cha b' fhios do Ghaisgeach na Sgéithe Deirge co an gaisgeach a bh' ann, ach dh' iarr e orra curam a ghabhail do 'n Ionmhuinn Mhnatha 's do fhiaclan an athar, 's gu 'n tilleadh esan 's nach fagadh e fuigheall sgeoil anns an eilean.

Thill e, 's sheall e sios 's a suas; ach cha robh duine no

beathach r' a fhaicinn an àit ìseal no àrd. Mu dheireadh chunnaic e seana chaisteal an iochdar an eilein, 's ghabh e g' a ionnsaidh. Chunnaic e tri òganaich a' tigh'n gu trom, airsnealach, sgìth, thun a' chaisteil. Thainig iad am briathran seanachais air a chéile; 's co bha 'n so ach a thriuir dhearbh-chomhaltan. Chaith iad an oidhch' an deagh thoilinntinn, ach 's a' mhadainn, ciod a chual an Gaisgeach ach gliogarsaich arm, 's daoine dol 'n an éideadh. Co bha 'n so ach a chomhaltan? Dh' fharraid e c' àit an robh iad a' dol. "Tha sinne 's an eilean so o chionn latha 's bliadhna," ars' iadsan, "a' cumail cogaidh ri Mac Dorcha Mac Doilleir 's r' a shluagh; 's a h-uile h-aon a mharbhas sinn an diugh bidh e beo am maireach." "Theid mise leibh an diugh, 's theagamh nach misde sibh mi," ars' esan. "Tha gheasan oirnn," ars' iadsan, "nach fhaod duine dhol g' ar cuideachadh mur an teid e ann leis fhein." "Fanaibh-se stigh an diugh 's theid mise mach leam fhein," ars' esan.

Thog e air, 's dh' amais MacDorcha MacDoilleir 's a thri mic dheug air, 's cha d' fhag e ceann air coluinn aca; ach bha e fein air a mhilleadh 's air a reubadh cho mor 's nach b' urrainn da 'n àraich fhagail, 's cha d' rinn e ach e fein a leigeil 'na laidhe am measg nam marbh. Bha tràigh mhor gu h-ìseal foidhe, 's ciod a chunnaic e tigh'n air tìr air meadhon na tràghadh ach cailleach mhor fhiaclach nach facas riamh a leithid. Ghabh i 'n àird thun na h-àraich, 's thòisich i air ath-bheothachadh nam marbh. Thainig i far an robh esan, 's chuir i a meur 'na bheul, agus sgath esan am meur dhith o 'n alt. Bhuail i buille de bharr a coise air, 's thilg i thar seachd iomairean e. Chrom i 'n sin air fear eile, chum

ath-bheothachadh; ach thilg an gaisgeach an t-sleagh ghearr a bh' aig a mac fein m' a tuaiream, 's chuir sin an ceann dith. Mhothaich e 'n so a thriuir dhearbh-chomhaltan 'ga shireadh feadh na h-àraich. "Tha mise 'n so," ars esan, "'s fuil is feoil is féithean air an dochann." "Na 'm biodh againne 'n stòpan ìocshlaint a th' aig a' chaillich mhoir, mathair MhicDorcha MhicDoilleir, cha b' fhada bhiomaid 'g ad leigheas," ars' iadsan. "Tha i fhein marbh shuas an sin; 's cha 'n 'eil ni aice nach fhaod sibh fhaotainn," ars' esan. Thug iad a nuas an stòpan ìocshlaint, 's nigh is dh' fhailc iad a chreuchdan leis an rud a bha 's an stòp, 's dh' eirich e suas cho slan, fallan 's a bha e riamh.

Anns an earrainn so, tha 'm bard a' cur f' ar comhair taobh eile de 'n Gheamhradh; an taobh dorcha, doilleir sin air a bheil sinn gle eolach. Tha 'n cogadh a tha MacDorcha MacDoilleir 's a shluagh a' cumail ris an triuir chomhaltan, a' samhlachadh na gne thuasaid a tha, reir coltais, a' dol air a h-aghaidh gun stad eadar cumhachdan an t-soluis agus cumhachdan an dorchadais. Ged a tha ghrian aig an àm air taobh eile 'n t-saoghail, tha i deanamh a cumhachd aithnichte an tomhas àraidh air an taobh so. Tha'n cumhachd so air a phearsachadh leis an triuir chomhaltan. Tha tri mic dheug Mhic Dorcha Mhic Doilleir a' riochdachadh nan tri seachduinean deug a tha deanamh suas ràidh a' Gheamhraidh. Tha a' chailleach mhor fhiaclach a' seasamh air son gach gaillinn is cranndaidheachd a tha tighinn an lorg a' gheamhraidh, 's an aghaidh a bheil na comhaltan a' cathachadh. Theagamh gur i so a' cheart chailleach a bha strì ris an fheur a chumail fo chois; 's an uair a dh' fhairtlich oirre

sin a dheanamh, a thilg uaipe 'n slacan druidheachd ag radh—

> "Dh' fhag e shios mi 's dh' fhag e shuas mi,
> Dh' fhag e eadar mo dhà chluais mi;
> Dh' fhag e thall mi 's dh' fhag e bhos mi,
> Dh' fhag e eadar mo dhà chois mi."

Riamh o 'n thainig an duine gu staid creutair reusanta, tha e cur mor-earbsa am buaidhean cungaidhean leighis; ach anns na sgeulachdan so tha sinn a' faicinn gu bheil na buaidhean sin air an aibhiseachadh cho mor 's gu faodar a bhi cinnteach gur ni eigin eile a tha air a chiallachadh. Ciod a' ghne ìocshlaint a bha 's an stòp cha 'n 'eil am bard a' cur an céill; ach tha amharus agam nach robh ann ach anail reota na gaoith-tuath a bha 'g ath-chruadhachadh 's an oidhche na thaisich fann-ghath na greine 's an latha. Ann an lamhan nan comhaltan bha 'n ìocshlaint cho eifeachdach a chum creuchdan caraid a shlanachadh 's a bha i 'n lamhan na cailliche a chum namhaid ath-bheothachadh.

Bha aon chath eile aig Gaisgeach na Sgéithe Deirge r' a chur mu 'n do chriochnaich e gu buileach an obair a chaidh a shonruchadh dha, agus b' e sin comhrag a chumail ri Macaomh Mor Mhacaomh an Domhain. Thachair iad air a chéile, 's mu robh a bheag de sheanachas eatorra—

> "Bhuail iad air a chéile shadadh,"

mar a tha e air innseadh dhuinn 's an sgeulachd.

Mar a chunnaic sinn, tha 'n sgeul a' fosgladh leis a' Gheamhradh a' tigh'n a stigh an riochd Marcaiche Fàlaire Duibhe a thug tamailt do 'n righ; agus tha gluasad an sgeoil gu h-iomlan a' tionndadh air an tòir a tha as deigh a'

Mharcaiche. Tha sinn a nis 'ga fhaicinn ann an cùil chumhainn, 's Gaisgeach na Sgéithe Deirge cumail gleachd is cruaidh-chomhrag ris. Chaidh an latha leis a' Ghaisgeach mar a bha nadurra gu rachadh. Thug e 'n ceann de Mhacaomh Mor; fhuair e tri fiaclan an righ 'na phòca 's thug e leis iad.

'S e Macaomh Mor Mhacaomh an Domhain an t-ainm a fhuair sinn air a' Mharcaiche. Tha amharus agam nach 'eil an t-ainm uile gu leir ceart; ach tha mise 'g a thoirt seachad mar a fhuair mi e. 'S e mo bharail gu bheil Macaomh Mor Mhacaomh an Domhain a' samhlachadh suim an iomlain de dheanadais a Gheamhraidh; agus, a reir coltais, lean e ris a' mhor-chuid d' a uachdranachd gus an robh e dluth air deireadh an Earraich, ni a tha gle chumanta 's na cearnan so 'n ar latha fein.

Cha luaithe thug Gaisgeach na Sgéithe Deirge an ceann de Mhacaomh Mor na chaidh e dh' ionnsaidh a chomhaltan, 's thuirt e riu seol a dheanamh dha air an eilean fhagail. Thuirt iad ris nach robh de sheol iomchair acasan leis a faodadh e 'n t-eilean fhagail ach coite bheag a bh' aig a mhuime 's aig oide, 's gu 'm b' e lan dì a bheatha a toirt leis; nach iarradh i seol no stiuir ach rùn a chridhe fein; 's gu 'n tilleadh i dhachaidh leatha fhein mar a thilleas an fhaoileann do chladach a h-eolais. A reir na doigh-aithris Cholasaich, thug iad dha tri calamain a chumail àirdeachd ris air an rathad. Chuir e mach a' choite 's cha do rinn i tàmh no clos gus an deach i air tir an Eirinn. Air fagail na h-eitheir dha, leig e air falbh na calamain, ach bu duilich leis sin a dheanamh a thaobh cho binn 's a bha 'n ceol aca.

Cha 'n 'eil iomradh air na calamain 's an doigh-aithris Eigich.

Tha sinn a' faicinn an so an Earraich, ann an riochd Gaisgeach na Sgéithe Deirge, le 'obair criochnaichte, a' gabhail a thuruis air neoil chléiteach, shoilleir a' mhìos Mhàigh, 's gaoth chubhraidh Chéit mar cheol binn 'na chluais; direach mar a chunnaic sinn e an riochd Mac an Earraidh Uaine, no Chochaill Uaine, a' gluasad an déigh a' Gheamhraidh air neoil bhallach, ghruamach an deireadh Fhoghair. Faodar a bhi cinnteach gur i ghaoth a bha cumail àirdeachd ris, 's aig a' cheart àm a' toirt ciuil dha; co-dhiù dh' ainmichear am fear-ciuil Orpheus no Apollo; Hermes no Amphion; no, mar a th' againn an so, tri calamain nan Comhaltan—'s i ghaoth a th' air a chiallachadh.

'Nuair a fhuair Gaisgeach na Sgéithe Deirge air tir an Eirinn, ghabh e lorg na lacha suas o 'n chladach. Co a thachair air ach Gruagach nan Cumha? Dh' innis e do 'n Ghruagaich gach ni mar a thachair, 's dh' fhalbh iad le chéile gu Caisteal an righ, 's ma bha 'n rathad buan, bu bhuaine na sin ceolagraich Ghruagaich nan Cumha. Fhuair iad an righ an trom-thrioblaid le coireannan a dhithis Mhac, Ridir a' Chuirn agus Ridir a' Chlaidhimh. Bha iadsan, bho 'n a thill iad dhachaidh, a' strì ri tri fiaclan seann eich a sparradh an ceann an righ an àite nan tri fiacal a chuir Marcaiche na Fàlaire Duibhe as. Lion Gaisgeach na Sgéithe Deirge cupan lan fiona, 's chuir e na tri fiaclan a thug e á pòca Mhacaoimh Mhoir 's a' chupan, 's dh' iarr e air an righ am fion òl. Rinn an righ sin, 's chaidh na fiaclan 'nan àite fein gu socair, samhach; gun nimh, gun doruinn. Dh' ordaich an righ, air ball, bearradh eoin agus amadain a

dheanamh air Ridir a' Chuirn 's air Ridir a' Chlaidhimh, 's an sguabadh a mach as a' bhaile. "Na biodh a' chùis mar sin idir," arsa Gruagach nan Cumha, "ach thoir dhomhsa do dhà Mhac; 's cha chuirinn mo gheall nach faod iad seasamh air cnoc àrd fathast." Dh' aontaich an righ leis a so. Phòs Gaisgeach na Sgéithe Deirge agus Ailleagan nam Ban mar a bha e nadurra dhaibh sin a dheanamh. Tha so a' cur a h-uile gnothaich ceart. Tha bhliadhna slan aon uair eile. Tha dà thaobh an Earraich air tighinn ri chéile. Tha Mic an righ an dùil ri seasamh air cnoc àrd fathast, 's gun teagamh ni iad sin. Thig an latha-san mu 'n cuairt a cheart cho cinnteach 's a thig àm curachd agus buana.

'S eigin stad; cha cheadaich Deasaiche 'n *Review* dhomh dol na 's fhaid' aig an àm. Tha mi mothachail air a' chùis, nach do shoirbhich leam mo mhìneachadh a dheanamh cho soilleir 's a bu mhaith leam; ach a chum sin a dheanamh bhiodh e feumail eisimpleirean a thoirt seachad bho sgeulachdan aithnichte a mhìnich 's a leudaich daoine foghluimte; ach cha 'n 'eil cothrom air sin a dheanamh aig an àm. Theagamh gu foghainn na thubhairt mi a chum na slighe chomharrachadh a mach air a bheil seadh nan sgeulachdan so r' a fhaotainn; 's e sin ri radh, gur e gluasad chuspairean naduir a tha air a riochdachadh annta, 's nach e deanadas duine no beathaich. Mar sin tuigidh sinn ciod as ciall do na h-euchdan do-chreidsinn a tha gaisgich an sgeoil a' cur an gniomh. Tuigidh sinn gur e 'n reothadh am Famhair mor a chuireas drochaid thar na h-aibhne ann an aon oidhche; gur i ghaoth tuath an Curaidh feargach a

spion a' chraobh ghiubhais á bun, 's a thilg i bharr bearradh na creige ; 's gur i ghrian a' Chlach-mhuilinn a tha Sisyphus, gach aon latha, a' rolladh o bhonn gu mullach na beinne, 's nach luaithe ruigeas i am mullach na tha i rolladh le leathad air an taobh eile ; agus mar sin 's an sgeul a tha f' ar comhair, gur e Cùrsa na Greine agus Deanadas na h-Aimsire ré ràidhean a' Gheamhraidh agus an Earraich a tha air an riochdachadh le Treun-laoich an sgeoil.

---

## TREUNTAS SHEANN DAOINE.

"Gniomha laithean nam bliadhna dh' aom"—*Carthonn.*

Thòisich mi air innseadh naidheachd do bhean-an-tighe, an la-roimhe, bho nach robh tuillidh agam r' a dheanamh. Thuit e mach nach robh ise an deagh ghean air son a leithid sin de chaithe-aimsire, 's thuirt i gu'n cual i an naidheachd sin uair is uair cheana. Thuirt mi, eadar fheala-dhà 's da-rìreadh, theagamh nach bu mhisd i cluinntinn aon uair eile na 'n eisdeadh i rithe. Cha 'n eisdeadh ise. "Theagamh," arsa mise, "nach cual thu riamh mu 'n taibeist a mharbh mi air Eilean-nan-ròn, 's a b' eigin domh snamh a mach 's a' Chuan Siar as a dhéigh, 's a thodhadh gu tir, an aghaidh sruth is soirbheis."

"Chuala mi sin cuideachd," ars' ise.

"No," arsa mise, "mu'n bhradan mhor a bha air mo dhubhan fad latha geal samhraidh, 's a fhuair air falbh an déigh a h-uile car? B'e sin am bradan! 'S ann a bu choltaich' e ri cuilean muic-mhara na ri bradan cumanta; gu dearbh, cha bu bhradan cumanta idir a bh' ann; cha'n fhaca mise riamh a leithid."

"Cha 'n fhaca, no duin' eile," ars' ise, "'s ma's maith mo chuimhne-sa, a' cheud uair a chuala mi iomradh air, cha do chaith thu ach dara taobh mheadhon-latha a' strì ris, ach tha

nis an tìm air sìneadh a mach gu latha geal samhraidh."

"Tha sin nadurra gu leòir," arsa mise; "tha ar laithean fein a' sìneadh a mach, 's c' ar son nach sìneadh latha a' bhradain. A reir mo chuimhne-sa ort fein, cha robh annad, an uair a thachair sinn an tùs, ach caileag bheag, chutach, nach d' rinn moran sìnidh an cnaimh no 'm féith, 's cha mhò a rinn na luideagan aodaich a bha umad; cha robh snathainn diubh a' tigh'n a bheag na b' isle na do ghluinean; ach fhaic thu, shìn thu fein is t' aodach o 'n àm sin, gu sonraicht' an gùn; feumaidh dà no tri throidhean deth-san a bhi sguabadh an urlair ad dhéigh, 's a' deanamh aite na sguabaich a b' àbhaist a bhi againn."

"Biodh sin mar a dh' fhaodas e," ars' ise; "cha 'n 'eil e ciatach a bhi 'n comhnaidh ag innseadh na naidheachd cheudna, thairis is thairis a rìs."

"Tut," arsa mise, "cha mhisde naidheachd mhaith a h-innseadh dà uair."

Ghearr ise 'n conaltradh goirid le ionnsaidh a thoirt air leabhar a bh' air a' bhord, 's ann an tiota, bha i gus an dà chluais ann an sgeulachd a bu taitniche leatha na aon dad a b' urrainn domhsa radh mu thimcbioll mo threuntais fein. Chuir so mì-thlachd orm, ach bha leth-amharus agam gu faodadh càileigin de stéidh bhi aic' air son na thubhairt i; 's e sin ri radh, gu faodadh e bhith gu'n cual i na naidheachdan sin na bu trice na bha uile gu leir feumail; ach air a shon sin, co nach fhaodadh a bhi coma. Tha amharus agam mar an ceudna, gu bheil an fhailinn a bha i cur as mo leth-sa dluth-cheangailte ris an aois an comhnaidh. B' aithne dhomh seann duine còir, onorach, a dh' innseadh

dhomh a h-uile treuntas a rinn e riamh a h uile uair a thachair dhomh tadhall air. Bha e ceithir-deug is ceithir-fichead bliadhna dh'aois an uair mu dheireadh a chunnaic mi e, 's direach mar a b' àbhaist, b' eigin domh eisdeachd ris na seann sgeulachdan aon uair eile. Ag eisdeachd ris an duine chòir shaoilinn nach d' thainig leud boise de neul trioblaid air iarmailt a bheatha riamh; gur ann a bha "An sòbhrach 's an neòinein a' comhdach nam bruach," a shamhradh 's a gheamhradh ri linn òige, 's gu'n do lean grian nan laithean sin ris ré a thuruis troimh 'n t-saoghal. Bu chulaidh fharmaid an spiorad aoibhneach, misneachail a bha 'g àiteach a chuim. Bha fhios agam gu 'n d' thainig a chuibhrionn fein de thrioblaidean an t-saoghail 'na rathad, ach cha robh facal aige mu'n déidhinn. Co-dhiù a bha iad sin tuillidh is deuchainneach gu bhi 'gam brosnachadh as ùr; no gu robh an inntinn gu gneitheil an co-fhulangas ris a' choluinn, a' seachnadh gach ni a chuireadh ri uallach nam bliadhnachan a bha nis a' cromadh sios nan daoine laidir. Theagamh gur ann do throcair an Fhreasdail a bhuineas so; gur ann an truas ri cor an duine 'nuair a tha chàil 'ga threigsinn, a tha 'n comas so air a bhuileachadh air; comas gu bhi tionndadh o na laithean trioblaideach a th' ann, gus na ceud laithean a b' fhearr na iad so. An àite, matà, a bhi faotainn coire do'n aosda air son a bhi ghnath ag ath-bheothachadh na tìm a chaidh seachad, nach ann a bu chòir dhuinn a bhi taingeil air son a leithid de shochair bheannaichte bhi air a bhuileachadh oirnn? Cha tuig a' mhuinntir òg so. Fhad 's a tha iadsan a' mealtainn lanachd am beatha fein, cha bhi co-fhulangas aca ris an aosda a tha

ghnath ag aibhiseachadh "Gniomha laithean nam bliadhna dh' aom," laithean anns an robh an saoghal dhasan air atharrach dreach; anns an robh "gloir na speur 's an t-saoghail gu leir" mìorbhuileach 'na shuilean, 's a' gintinn 'na anam smuain a b' àirde na nithean aimsireil.

'S e rud-eigin mar so a bha ruith troimh m' chnuaic 'nuair a thog bean an tighe a suil bharr a leabhair, 's feath-ghàir' air a fiacail, an dùil gu 'n cuireadh sin saod ormsa, is thuirt i.

"A Dhòmhnuill, eudail, eisd ri so."

"Cha 'n eisd," arsa mise, "cha 'n eisdeadh tusa ris na bh' agamsa ri radh."

"Nach faoin thu," ars' ise, "ciod a b' fhiach na bha agadsa ri radh lamh ris na tha 'n so?"

"Tha e cheart cho fiachail agamsa ri aon dad a gheibh thu 'n sin," arsa mise, "ach mur 'eil e fiachail leatsa lean air an ni a th' agad, 's faodar a bhi cinnteach nach mor as fhiach sin ma tha e taitinn riutsa."

Chuir so dod oirre; spàrr i sron 's an leabhar a rithist, 's ghabh mis' air m' aghairt le m' chnuasachd fein. Ach stad ort! C' àit an robh mi? Cha 'n 'eil anns na mnathan ach am bristeadh-cridhe! 'Nuair a bhios mi 'm shuidhe gu socrach, ciallach, 'gam chomhdach fein le gloir nan dàn, 's le ceo 'n tombaca, faodar a bhi cinnteach gu'm brist ise stigh air mo throm smuain le faoineis a thaobh-eigin. 'S ann direach mar so a bha chùis aig an àm so. Bha mi air m' each meanmnach, 's e siubhal air sgiathan a luathais troimh fharsuingeachd na cruitheachd, 's mi dian-bhreithneachadh air cuid crannchur an duine, agus nadur an t-sluic sin 'san

do thilg a' cheud bhean-tighe e, 'nuair a thug an grabadh gun seadh a chuireadh orm gu talamh mi. Tha e soilleir gu leòir nach robh ach fior bheagan de na mnathan air a' chnoc nuair a chaidh gliocas a roinn.

Ma's maith mo bheachd, 'nuair a chuireadh bacadh orm, bha mi toirt fainear an déidh a th' aig seann daoine air a bhi luaidh air laithean an òige féin, 's ag aibhiseachadh gach ni a thachair 's an àm sin, 's a' lughdachadh deanadais na tìm a th' ann. Cha ruigear a leas iongantas a ghabhail de so, b' iad na ceud laithean gun teagamh a b' fhearr na iad so. Tha e mar sin nadurra gu leòir gu roghnaicheadh an duine a' chuid a b' fhearr d' a laithean gu bhi meorachadh orra. Anns na laithean sin, bha e fein gu lùthmhor, laidir, a' mealtainn Céitein a bheatha, gun ghaoid, gun fhailinn an cnaimh no'm féith ; an saoghal gu leir glormhor 'na shuilean ; nadur uile ceolmhor 'na chluais, 's a deanamh co-sheirm ri ceol a chridhe fein. Ciod an t-ioghnadh, tha mi 'g radh, ged bheireadh e 'n t-urram do na laithean sin gu bhi, 'san spiorad, a' tamh 'nam fochar, a roghainn air na laithean neo-thorach a tha nis ann. Laithean anns an dorchaichear a' ghrian agus a' ghealach, 's an till na neoil an déigh an uisge. Laithean 'san criothnaich luchd-gleidhidh an tighe, 's am bi uamhasan 'san t-slighe. An àite ceol an doire a bhi binn 'na chluais 's ann a chlisgeas e aig guth an eoin, do bhrigh gu'n d' islicheadh uile nigheanan a' chiuil. Co a their nach b' iad na ceud laithean a b' fhearr na iad so?

Tha mi mothachail air a' chùis, gu'n d' thuirt an Searmonaiche rud-eigin car coltach ris na ceart bhriathran so, tri mìle bliadhna roimh 'n àm so, ach tha iad a cheart cho

freagarrach air son ar latha-ne 's a bha iad air son a latha-san. Tha mi, air an aobhar sin, ann am beachd suidhichte, gur gnothach mì-sheirceil a bhi diultadh eisdeachd do 'n t seann duine, no bhi bacadh dha bhi 'g aithris air gniomhan laithean òige fein.

Tha e soilleir gu leòir an tlachd a tha e fein a' gabhail annta; tha e, mar gu'm b' eadh, a tighinn beo a rìs anns na laithean air a bheil e ag iomradh. Ceadaichibh dha sin a dheanamh; is suarach an ni dhuibhs' eisdeachd, agus is sochair phrìseil dhasan a bhi mealtainn thairis a rìs subhachas na tìm nach till ris air dhoigh eile.

'Nuair thainig mi gus a cho-dhunadh so, chuir mi mo chasan am forcadh ri leac an teinntein; sgrog mi mo churrachd-oidhche mu'm chluasan; chas mi m' fhiaclan; 's thuirt mi rium fein ann an guth mùchte,

> "Mo chrochadh is mo cheusadh,
> Is m' eideadh nior mheal mi e,"

mur innis mi thairis is thairis a rìs, mar a mharbh mi 'n taibeist, 's mar nach do mharbh mi 'm bradan, 's a h-uile ni eile a rinn 's nach do rinn mi riamh, direach a chionn gu bheil e air a thoirmeasg dhomh sin a dheanamh. A cheart cho luath 's a chi mi MacGillemhìcheil a' tigh'n a stigh air an dorus, buailidh mi air toinneadh nan sìoman, 's cumaidh mi suas an iomairt gu gairm nan coileach. Is iomadh sgeul ris an d' eisd esan, 's moran diubh nach robh idir cho firinneach ris na gheibheadh e bhuamsa. Bha e 'n oidhche roimhe ag innseadh dhise—'s i bean-an-tighe tha mi ciallachadh—mu dhuine truagh d' an d' thugadh an ceann an tuasaid a thaobh-eigin. Cha 'n 'eil cuimhn' agam a nis,

co-dhiù a b' ann le claidheamh geal soluis no le corran dubh fiaclach a chaidh an ceann a sgathadh dheth—bha mi leigeil orm nach robh mi 'g eisdeachd—ach coma co-dhiù, a reir coltais cha robh an duine bochd toileach dealachadh r'a cheann, 's leum e as a dhéigh 's ghrad chuir e air ais 'na àite fein e, 's ann an tiota bha e cho daingean air a mhuineal 's a bha e roimhe; ach gu tubaisteach chuir e, 'na dheifir, taobh-beoil a' chinn ri taobh-cùil na coluinn, air chor 's gu robh a nis a bheul far am bu chòir cùl a chinn a bhith, agus ubhal a sgornain air cùl a mhuineil. Ciamar a fhuair an duine truagh troimh 'n t-saoghal air an doigh chùl-air-bheulaibh sin, cha 'n fhios domh: cha d' eisd mi ri tuillidh; spàrr mi mo chorragan am chluasan air eagal 's gu'n truailleadh e mo bheusan a bhi 'g eisdeachd ri leithid de sgleo. Dh' eisd ise ris an sgeul g'a chrich; suil, beul, is cluas fosgailte 's a' deoghal a h-uile facal dheth.

A' beachd-smuainteachadh air an iarrtas a th' aig cuid air a bhi cluinntinn rabhdaireachd de'n t-seorsa sin, agus an t-saothair a tha cuid eile gabhail a chum an iarrtais so a shasuchadh, le bhi tional anns gach cearn gach sgeul spleadhach, eachdraidh annasach, graiteannas is deanadas an duine anns na linntean a dh' fhalbh, 's gach ni eile bhuineas do na laithean 's an robh an saoghal òg a reir ar beachd-ne, tha mi deanamh dheth gu faoidteadh leigeil leis an t-seann-duine bhochd a chuibhrionn fein a chur ri stòr na bòilich; tha e cheart cho creideasach ris an dreamasgal a thainig a nuas oirnn o linntean cein. Linntean, a reir coltais, anns nach robh an duine na b' fhirinniche na tha e'n diugh, ma mheasar e a reir nadur nan rò-sgeul a

dheilbh e 's a leig e nuas le sruth nam bliadhna g'ar n-ionnsaidh-ne. Nach mì-chiatach dhomhsa, matà, nach creid mo bhean fein na naidheachdan firinneach a bhios mi 'g innseadh do m' luchd-tathaich, 's gu'n creid i h-uile facal a thainig a nuas bho na h-amanna dorcha sin anns nach b' fhearr an duine a bheag na fiadh-bheathach an fhasaich? Nam bu sgeulachdan toinnisgeil sin, ach ruais cho lan de ghnothaichean mì-nadurra agus ao-comasach 's nach eisdeadh neach sam bith riu aig am biodh lan spàine de thuigse; ach sin agaibh a' cheart seorsa ris an eisd na mnathan.

A bharr air a bhi tional nan sgeulachdan sin air uachdar gruinnd, nach ann a tha sinn a' caitheadh nam mìltean punnd Sasunnach, bliadhn' an déigh bliadhna, a' cladhach 's a' bùrach am measg làraichean sheana bhailtean-mora 'n t-saoghail, dh' fheuch ciod a dh' fhaodar fhoghlum mu thimchioll nan daoine a thog 's a dh' àitich iad, no ciod a' ghne oilein a bha dol 'nam measg. Tha sinn cho dian air tòir fiosrachaidh de'n nadur so 's nach d' fhag sinn cladh no cill air an d' fhuair sinn sgeul gun ruathar. Shlaod sinn Pharaoh an déigh Pharaoh a mach as an uaighean, an earalas gu faodadh iad a bhi ceiltinn dad oirnn air am bu chòir dhuinn fios a bhi againn. Theagamh gu bheil so ionmholta air doigh, ach air dhoigh eile, saoilidh mi gu bheil e nàrach. Cho fhad 's as leir dhomhsa, tha 'n t-eolas a bhuidhinn sinn leis na meadhonan sin a' dol a dhearbhadh an ni a thuirt mi cheana, gu robh seann daoine nan linntean sin a cheart cho labhar ri seann daoin' ar latha fein, agus neo-ar-thaing cho breugach. Na sgeulachdan a bha cumail

am fadail dhiubh, a cheart cho spleadhach ris an fheadhainn a thainig a nuas g'ar n-ionnsaidh fein.

A' cur sud is so ri cheile, tha mi deanamh dheth gur e an t-aon ni a tha cearr air mo naidheachdan-sa nach 'eil iad breugach gu leòir, 's gur ann air an aobhar sin a thàtar 'g an cur an suarachas. Ma 's ann mar sin a tha, cha chuireadh e mise bheag as mo ghabhail ged a bheirinn tomhas fialaidh seachad. Ciod a bhacainn air son dà no tri throidhean eile chur ri earball a' bhradain, agus an latha geal samhraidh a shìneadh a mach gu latha 's bliadhna. Saoilidh mi gu 'n toir sin air bean an tighe a cluas aomadh, 's a suilean fhosgladh.

Cha d' rinn mi suas m' inntinn fathast mu dhéidhinn na taibeist; ach mur dean mi uilebheist eireachdail dheth, fagaibh mise breugach!

'S coma leam fein muinntir a shìolaidheas a' mheanbh-chuileag 's a shluigeas an càmhal.

---

## AM FIADH.

" Ged bu toigh leam riamh iad,
'S ged fhaicinn air an t-sliabh iad,
Cha teid mi nis g' an iarraidh,
O'n chaill mi trian na h-analach."

'S ann mar so a sheinn Donnachadh Bàn mu na féidh, 's e gabhail a chead deireannach dhiubh fein 's de na beanntan 's na gleanntan a b' aithne dha ; beanntan is gleanntan d' an d' thug e fein mor spéis, agus a rinn e ainmeil am measg a luchd-duthcha anns gach cearn de'n t-saoghal. Cha 'n ann 'san fhaoin bheachd a bhi comasach air dad as fhiach a chur ris na thug Donnachadh Bàn dhuinn mu 'n déidhinn a tha mise sgriobhadh mu na féidh aig an àm, ach a mhain g'am thoileachadh fein ann a bhi meorachadh air nithean a bhuineas do na laithean a dh' fhalbh ; nithean, maith a dh' fhaoidte, air nach fhiach iomradh dheanamh, ach a tha aig a' cheart àm dluth-fhillte suas leis na laithean 'san robh craobh ar beatha fo ùr-bhlàth, agus a' gealltainn toradh trom a thoirt a mach 'na h-aimsir. Ged nach d' thainig an gealltanas sin gu buil cho tarbhach 's a bha dùil ris, 's ged a mhealladh sinn a thaobh gealladh no dhà a bharr air sin, gidheadh, tha e toirt toileachas-inntinn dhuinn a bhi 'n dràst 's a rithist a' sealltainn 'nar déigh agus a' gabhail beachd air mar a nochd an saoghal e fein duinn ann an Céitean ar

beatha, agus a' coimeas ri sin an t-atharrachadh dreach a tha sinn a nis a' faotainn air, le grian ar Geamhraidh a' cromadh 'san iar. Anns an ais-shealladh so, tha mi moth-achail air na féidh a bhi tagairt còir air ionad àraidh dhaibh fein. Air an aobhar sin, agus a chion cuspair as freagarraiche aig an àm, faodaidh mi tiota beag a chur seachad a' deanamh iomraidh orra. Cha 'n fhaod mi radh le firinn, mar a thuirt Donnachadh Bàn, "gu 'm bu toigh leam riamh iad," oir 's cuimhne leam uairean air nach robh sinn ro mhor aig a chéile; ach cha ruig mi leas sin a thilgeil orra 'n diugh. Cha teid mi nis g' an iarraidh no chur dragh orra, 's cha mhotha thig iadsan a chur dragh ormsa. Chaidh an latha seachad, 's cha chomasach dha tilleadh air ais; ach ged nach till ruinn na laithean a dh' fhalbh, tha e ceadaichte dhuinn sealltainn 'nar déigh orra, agus, anns an spiorad, na bha taitneach leinn annta ath-bheothachadh agus, ann an tomhas, a mhealtainn as ùr. Is sochair nach beag so, ach gu mì-fhortanach, 'nuair ghairmeas sinn air ais spiorad na tìm a bh' ann, tha e cheart cho dòcha nach ann uile gu leir taitneach a bhios na chuireas e f' ar comhair. Cha 'n 'eil e feumail dol na 's doimhne 'sa chùis aig an àm, oir 's eigin domh aideachadh, gu robh na laithean a chaith mi am measg nam fiadh air laithean cho taitneach 's as cuimhne leam.

Mar thuirt mi cheana, bha uairean a bha na féidh 's mi fein de dh' atharrach beachd, agus gu dearbh cha robh e idir furasda dhomh an iompachadh gu m' bheachd fein; na daimh gu sonraichte, cha 'n obadh iad a' chùis a leigeil gu radh nan cabar 'nuair chuirteadh a bheag 'nan aghaidh. Bha

so air a dheanamh soilleir dhomh gle thràth 'san latha. 'Nuair bha mi mu sheachd bliadhna dh' aois, chuireadh mi fein agus companach dhomh air ghnothach do 'n bhaile bu dluithe dhuinn—mu thuaiream dà mhìle gu leth a dh' astar. Bha 'n ceum-rathaid eadar an dà bhaile dol troimh choille, cois na mara. A' fagail na coille dhuinn, far an robh camus beag le tràigh ghainmhich aig a cheann, chuala sinn ceum aotrom as ar déigh, is co bha 'n so ach aon de na féidh chàllaidh a bh' air a' bhaile,—damh mor, iargalta, aona-chabrach; ach bha 'n cabar a bh' ann cho fada ris an t-sleagh leis an do mharbh Diarmad an torc. B' e droch theisteas a bh' air a' bhrùid so; thug e ruith mharbhaidh air dà no tri de mhuinntir an àite, ach cha d' thuirt duine ris gu 'm b' olc. Bha na féidh miadhail aig na h-uaislean; ach cha robh moran meas ac' air an duine bhochd. A nis, cha robh iarraidh sam bith againn air cuideachd an fhleasgaich so, agus nochd sinn sin da gu soilleir; ach rinn esan a suas inntinn gu 'm biodh e 'nar cuideachd a dheòin no dh' aindeoin. Theich sin, ach bha cheart cho maith dhuinn teicheadh o'n ghaoith; bha esan air ar sàil 's cha robh dol a nunn no nall againn, ach deanamh mar rinn Donnachadh Bàn agus a' bhuidheann leis an robh e aig blar na h-Eaglaise Brice,

"Ghabh sinn a mach air an abhainn,
'Dol gu 'r n-amhaich anns an linne."

Ach b' i 'n abhainn a bh' againne an Cuan Siar, agus an linne an Linne Dhiùrach. Faodar a bhi cinnteach nach deach sinn ro fhada air an t sligh sin. 'Nuair thainig an t-Iarla,—b' e sin ainm na brùid,—gu beul an làin, sheas e

greis, ach a reir coltais, smaointich e nach b' fhiach dha chasan a fhliuchadh air ar son. Mhaoidh e 'n cabar oirnn gu maith 's gu ro mhaith, agus thionndaidh e suas gu oir na tràghadh, 's thòisich e air ionaltradh; ach cha robh an t-ionaltradh a' bacadh dha faire a chumail oirnne. Thogadh e cheann an dràst 's a rithist is bheireadh e suil cholgarra dh fhaicinn an robh sinn far an d' fhag e sinn. Bha sinn an droch chàs; bha 'n làn ag eirigh, bha sinn a' meatachadh le fuachd 's le h-eagal, is cha robh choltas air an Iarla ar coimhearsnachd fhagail. Thòisich sinn, mu dheireadh, air fàth ghabhail air, an tacan a bhiodh a cheann-san crom, gu bhi goid air falbh, uidh air n-uidh, a chum an taoibh a bu dluithe dhuinn de 'n chamus, agus aon uair 's gu 'n d' fhuair sinn ar cas air talamh tioram, thàr sinn as do 'n choille. Cha deach sinn fad air astar 'nuair thug an t-Iarla fainear ciod a thachair, is 'nar déigh a ghabh e, fraoch agus frioghan air a chuireadh oillt air gaisgich na Féinne. Cha bu ghaisgich sinne, 's cha b'e cath no cruaidh-chomhrag a bha dhìth oirnn, ach craobh anns am faodamaid didean fhaotainn. Bha mo chompanach na bu tapaidhe na mise, 's bha e, mar sin, shuas ann am barr na ceud chraoibhe thachair oirnn mu robh mise tri troidhean o a bun, ach 'nuair chuala mi 'n t-Iarla bristeadh le toirm troimh 'n phreasarnaich air mo chùlaibh, chuir sin beagan spéirid annam, 's mu 'n d' rainig esan a' chraobh bha mise far nach ruigeadh an cabar orm. 'Nuair chunnaic e mar a bha chùis cha robh e idir toilichte, 's an déigh dha cuairt no dhà chur mu 'n chraoibh, chaidh e 's laidh e sios air tolman uaine goirid uainn, agus thòisich e gu socair, ciallach, air cnàmh a chìr, direach a leigeil ris

duinn nach robh deifir sam bith air-san, is mar sin, gu 'm faodamaid ar n-uine fein a ghabhail. Ghabh sinne sin, tuillidh uine na bu mhiann leinn : ghleidh e sinn am barr na craoibhe bho àird a' mheadhon latha gu dol fodha na greine. Mu dheireadh, thachair do h-aon de na ciobairean tighinn an rathad is thug esan fuasgladh dhuinn. Gu dearbh, bha sinn feumail air fuasgladh fhaotainn. Bha sinn fuar, fliuch, 's air fannachadh leis an acras; cha 'n 'eil mi cinnteach nach robh sinn a' sileadh nan deur greis de 'n uine; ach cha bu mhaith leinn sin aideachadh. Co-dhiù, tha cuimhn' agam nach bu toigh leinn iomradh chluinntinn air an turus sin fad iomadh latha 'na dhéigh.

Goirid 'na dhéigh sin thachair an t-Iarla 's mi fein air a chéile aon uair eile. Bha bothan beag tighe an oir na coille mu thuaiream dà mhìle dh' astar uainn. C' arson a thogadh am bothan so 'n tùs cha 'n fhios domh, ach aig an àm air a bheil mi 'g iomradh, bha sinn a' deanamh tigh-sgoile dheth. A reir coltais, cha do thogadh òrd no inneal iaruinn sam bith air clachan an teampuill so; ni mò a chaidh aol no làthach a thogail a bhallachan. Bha toll tri-chearnach air gach balla-taoibh dheth a bha deanamh gnothaich air son uinneagan; ach uinneag de sheorsa sam bith cha deach riamh a chur annta, is bha iad mar sin fosgailte ris na siontan. Bha toll eile am mullach an tighe, coltach gu leòir, air son luidheir ; ach cha 'n fhiosrach mi gu 'n d' amais an toit riamh air dol a mach an rathad sin. Cha robh de dhorus air an fhardaich so ach sgathach bheithe nach cumadh a mach aon chuid gaoth no uisge. 'Nuair a bhiodh an sneachd 'ga chur 's 'ga chathadh chuireamaid sgroth 'san

uinneig taobh na gaoithe, ach bha cho beag dion anns an sgathaich 's gu 'm biodh an sneachd cho domhain air urlar an tighe 's a bhiodh e air a' bhlar a muigh. Bha 'm bothan air a thughadh aon uair, ach bha e 'san àm so air cinntinn thairis le feur dosrach, uaine. A reir mo chuimhne-sa air a' ghnothach, cha 'n urrainn domh radh gu 'm b'e tigh-sgoile comhfhurtachail a bha 'n so; ach biodh sin 's a roghainn da, 's ann ann a fhuair mise a' mhor-chuid de 'n fhoghlum leis an do chuir mi m' aghaidh ris an t-saoghal.

'S ann sa' bhruchlaig thighe so a thachair an t-Iarla 's mi fein air a chéile aon uair eile. Cha chuimhne leam aig an àm ciod a chum mo chompanach aig an tigh air a' mhadainn so, ach tha mi creidsinn gur e esan a bhi uam a chuir gu robh mi na bu tràithe na b' àbhaist domh aig ceann m' uidhe. 'Nuair rainig mi 'm bothan thug mi fainear gu robh an sgathach air a tilgeil air falbh o 'n dorus, agus shaoil mi gu robh cuid de na sgoileirean a stigh. Ghabh mi air m' aghart le 'm fhoid-mòna fo m' achlais. Bha 'n tigh car dorcha, 's cha d' thug mi fainear co bha romham gus an do bhuail mi mo shron ann am broilleach an Iarla. Bha esan 'na sheasamh air meadhon an urlair, a cheann cho àrd 's nach robh leud na boise eadar a chabar fein agus cabar-droma 'n tighe. 'Nuair a thuig mi co a bh' agam, chuir mi thairis am foid-mòn' air ann an clàr an aodainn 's theich mi. Leum e as mo dhéigh gu sunndach. Ruith mise mu 'n cuairt an tighe 's esan air mo shàil. 'Nuair rainig mi 'n uinneag, bho nach robh dad innte chuireadh grabadh orm, leum mi stigh. Ann am dheifir thuit mi trasd air aite-suidhe bha fo 'n uinneig, agus is gann a fhuair mi air mo chasan

'nuair a bha esan a stigh air an dorus. 'S a' mhionaid bha mise mach air an uinneig, agus ghleidh sinn suas a' chluiche sin,—esan a stigh 'nuair bhithinn-sa muigh is mise stigh 'nuair bhiodh esan a muigh,—gus an d' thainig am Maighstir Sgoile, 's an deach e 'san eadragainn. B' e 'n droch luacha-peighinn a bh' anns an Iarla. Thug e ruith mhoirt air brathair màthar dhomh uair 's mur a bhiodh an cù a bha leis an duine cha d' fhag a' bhrùid olc sgrid ann. Mar a bhà, thug e fad iomadh latha bha e an athar na giollachd a fhuair e, ach cha robh chridhe beantainn do 'n Iarla gus an d' thug e droch ionnsaidh air aon de na h-uaislean; an sin, chaidh a bhinn a thoirt a mach agus peileir a chur ann.

EARRANN II.

'San àm air a bheil mi 'g iomradh, bha agh féidh mu 'n bhaile a rinn gniomh a chuir iongantas air aon no dhà. Shnàmh i trasd an Caolas Diùrach, eadar Ard-lusa agus Tigh-a'-Bhealaich, astar shè mìle. Ciod a' chuileag phuinn-sein a theum i gu sin a dheanamh, cha 'n 'eil fhios; ach ghabh i mach oidhche bhoidheach, fheathail, toiseach an Fhoghair, 's rainig i Tir-mòr am beul an latha. 'Nuair bha i tighinn faisg air an fhearann, chunnaic i duine 'na shuidhe air carraig am beul an làin, agus stiùr i direach air. Bha 'n duine bochd so,—figheadair a mhuinntir Thigh-a'Bhealaich,—a' feuchainn gu dichiollach ri tràth eisg a thoirt as a' mhuir a chuideachadh an arain laitheil, 's bha e cho dian air a' ghnothach ris an robh e 's nach d' thug e fainear ciod a

bha tighinn thuige thar sàil, gus an cual e séidrich na h-aighe, 's i nis mar bheagan astair do bharr na slait-iasgaich aige. Thug e aon suil air a' choigreach a bha tighinn, 's dh' fhoghainn sin. Bha ise tighinn, a dà chluais 'nan seasamh direach air a ceann, 's a dà shuil a' geur spleuchdadh air an clàr an aodainn. Cha d' fheith e ri tuillidh fhaicinn. Leum e air a bhonn, 's thug e 'm fireach air; ach 'nuair fhuair e beagan astair eadar e fein 's an uile-bheist, bha e cur campair air nach b' urrainn da innseadh aig an tigh ciod a' ghne chreutair a chunnaic e. Co-dhiù a b' e 'n Leviathan aig Iob a bh' ann, no Oannes, an tabh-bheist sin a b' àbhaist a bhi tighinn a nios as a' mhuir a theagasg muinntir Bhàbiloin; no co aige bha fios nach e'n dearbh Mhial-mara mor sin a thug an t-aiseag do Iònah a bh'ann? Chual e gu'n do theagaisg Oannes ni no dhà do na Bàbilonaich a bha chum mor bhuannachd dhaibh. Ciod am fios nach e dheilbh a' cheud eige chùrainn a chuireadh am beairt? B' fhearr leis a nis gu'n d' fheith e tiota beag. Ged a bha na smaointean so a' ruith 'na inntinn, cha robh e idir a' dearmad a ghnothaich, 's b' e sin faotainn dachaidh cho luath 's a bheireadh a chasan e. Bha e nis a' dluthachadh ris an tigh, agus smaointich e gu faodadh e suil a thoirt 'na dhéigh. Bha fhios aige nach b' urrainn do chreutair mara a leantainn ro fhada air tir. Thug e suil thar a ghualainn. "Crois Chriosd orm!" ars' esan, "tha so a' tighinn; is duine marbh mise!" Cha 'n e mhain gu robh so a' tighinn; bha e tighinn mar gu 'm b' ann air sgiathan na gaillinn. Thilg am figheadair uaith an t-slat-iasgaich 's an cliabhan eisg, 's bi chas a bu mhaille chas a bu diomb-

aiche a' teicheadh o'n chulaidh uamhais sin. Chluich e na pleadhain air an rathad-mhor, mar nach do chluich e riamh iad air crann-coise na beairte; ach a dh' aindeoin ciod a b' urrainn da dheanamh, bha 'n t-agh air a shàil a' ruigheachd an tighe. Bhrist e troimh 'n dorus, agus a dh' aon leum bha e thall 's an leabaidh, eadar bean an tighe 's am balla, 's e glaodhach, "mort!" Dhuisg a' bhean bhochd ann an sgaoim mhoir, 's gun fhios aice ciod am mì-fhortan a thachair. Spàrr esan a cheann sios fo'n aodach-leapa, 's e guidhe air Dia dubhan a chur am beul an Aibhisteir so, 's a tharruing a mach air ghiall, agus ribe chur ris an leomhann bheucaich a bha sireadh esan a shlugadh suas, agus a' bòideachadh gu'n deanadh e a ghiulan fein ath-leasachadh o so a mach. Bha bhean thruagh gu buileach 'na breislich 's gun i tuigsinn ciod a thainig eadar an duine 's a chiall. Thuit e mach gu robh a culaibh ris an dorus 'nuair a fhuair i 'n garbh dhusgadh so. Bha i mar sin tur aineolach air mathair-aobhair na trioblaid. Cha robh an t-agh a' tuigsinn ciod bu chiall do'n othail a bh' ann, agus cha mhò bha i tuigsinn na cion aire bha i faotainn 'san teaghlach so, ni ris nach robh i idir cleachdte. Direach a chur 'nan cuimhne gu robh i lathair, chuir i gu caomh, caoimhneil, a gnos fuar, fliuch air slinnean geal, nochdte bhean an tighe. Thionndaidh ise, 's 'nuair a chunnaic i an cruth a bh' air an urlar, sgread i cho cruaidh ri feadan eich-iarainn. Bha leaba lan phàisdean air taobh eile 'n t-seomair; dhuisg iadsan, 's cha b' i 'n ribheidsan idir a b' isle. Bha 'n t-agh bochd air a h-ais 's air a h-aghaidh, eadar an dà leabaidh a' feuchainn ri cluain a chur air an teaghlach gun chiall a bha 'n so; ach mar a bu

mhò a shaoithricheadh ise ann an obair na seirc agus na sìthe, 's ann a bu chruaidhe a ghlaodhadh iadsan. Chuala, mu dheireadh, cuid de na coimhearsnaich an ulfhartaich a bha 'n tigh an fhigheadair, 's chaidh baoit mhnatha as an tigh a bu dluithe a shealltainn ciod a bha cearr, Cha bu luaithe chuir i a ceann a stigh air an dorus, 's a chunnaic i 'n t-agh a' breugadh nam paisdean, na theich i, agus sgeul an fhuathais 'na beul. Chaidh i gu tigh an fhoirfich is dh' innis i do 'n duine chòir sin gu robh an diabhul ma sgaoil, 's gu robh e aig a' cheart àm a' toirt leis teaghlach an fhigheadair. "Co a thuirt riut," ars' esan, "gur e Prionns' an dorchadais a th' ann?" "Nach fhaca mi le m' shuilean fein e," ars' ise, "adhaircean gaibhre air a cheann, blaigh-lìn mu mhàs, agus casan searraich fodha?" "O, mo thruaighe!" ars' am foirfeach, "'s e fein gun teagamh a th' ann." Mu'n abradh tu "Dia leat," bha h-uile duine, beag is mor, sean is og 'san àite, cruinn mu thigh an fhigheadair, ach gun aon dhiubh a' tairgsinn dol a stigh. Chual an Lighiche Mac Leoid, am measg chàich, mu'n urra mhor a bh' air tighinn do'n bhaile. Ghabh e suas, 's an tuagh-chuisle 'na laimh, gun fhios nach faodadh feum a bhi oirre. Cha robh an Doctair laghach a' creidsinn a h-uile ni chluinneadh e mu dhéidhinn Athair nam Breug, 's mar sin, cha robh iongantas air 'nuair a fhuair e agh sultmhor féidh an àite na pears' ainmeil a bha san iomradh; ach chuir e iongantas nach bu bheag air 'nuair a dh' aithnich e co bh' aige. "A Fhlòri, a Fhlòri," ars' esan, "an tusa tha 'n so? Ciod an ioma-ghaoth chruaidh a dh' fhuadaich an rathad so thu?" Chuir e ghairdean mu mhuineal na h-aighe, 's shlìog e a bian. Bha ghuth cho

caomh an cluasan a' chreutair, an déigh na chual i de sgiamhail 's de sgreadail, 's gu'n d' rinn e drughadh oirre. Thog i a ceann, 's chuir i a soc r'a leth-cheann, an aon doigh a b' aithne dhi air pòg a thoirt seachad. 'Nuair a thuig an cruinneachadh a bha muigh ciod a bha dol air aghairt a stigh, thòisich iad ri monmhur, agus ag radh gu robh co-chaidreamh nach robh ceart eadar an lighiche 's am fear a bha stigh. Gu 'm bu chòir an lighiche thoirt gu mòd, agus ascaoin-eaglais a chur air. Chuala fear a bha lathair, ma b' fhior e fein, cuideigin a' deanamh luaidh os iosal, air "clachadh gu bàs"; ach co-dhiù a dh' eirich so leis an fhoirfeach, no leis a' chaillich a thog an tuairisgeul an toiseach, cha b' fhios da. 'Nuair thainig an lighiche mach, 's an t-agh r'a ghualainn, agus a dh'innis e mar bha chùis, gu'm b' agh càllaidh a bhuineadh do Fhear Ard-lusa bh' ann, agus gu robh i cho soirbh ris a' chat air leac an teinntein, sgaoil iad, ach a reir coltais cha robh iad idir toilichte; cha b' e sin a chaidh iad a mach a dh' fhaicinn; bha iad gu tur air am mealladh. 'S e mar bhà gu robh an Lighiche Mac Leoid eolach gu leòir air féidh Ard-lusa. 'Nuair a rachadh e ghabhail a shràid, bu tric leis crioman arain a chur 'na phòca g'a roinn ris na féidh na 'n tuiteadh dhaibh tachairt air; agus b' aithne dha gu sonraichte an t-agh a shnàmh an Caolas Diùrach. Chuireadh fios thairis do Dhiùra gu robh aon de na féidh chàllaidh an Tigh-a'-Bhealaich, 's chuireadh bàta le sgioba air a son, agus thugadh air a h-ais do Dhiùra i.

A nis, cha bu mhaith leam dol an urras air a h-uile facal dhe so. Cha chuala mi le 'm chluasan fein urnuigh an

fhigheadair, no mar a chuir am foirfeach aithne air fear na blaigh-lìn 's nan casa searraich, air chor 's gu 'n do thuig e sa' mhionaid gur 'e fein' a bh' ann gun teagamh. Cha mhò a chunnaic mi le m' shuilean fein an Lighiche Mac Leoid armaichte leis an tuagh-chuisle 'nuair a dh' fhòghnadh an sgian-fhola b' àbhaist a bhi leis; ach b'e sin an seorsa sgeoil a thug muinntir Dhiùra leo o Thir-mòr maille ris an agh. Tha fhios agam, mo chreach! gu bheil muinntir Dhiùra cheart cho breugach ri muinntir eile; ach gu'n do shnàmh an t-agh féidh sin an Caolas Diùrach, agus gu'n do thachair i fein 's am figheadair air a chéile mar a dh' ainmich mi, 's gu'n do chuir i eagal beatha agus bàis air a chuir a laidhe na leapa e: tha na nithean sin cho fior ri Gniomharra nan Abstol; ach mu'n chòrr, ma's breug bhuam e 's breug thugam e.

### EARRANN III.

Beagan bhliadhnachan an deigh turus-cuain na h-aighe gu Tir-mòr, fhuaradh tri-deug de na laoigh fhéidh sin a nuas as a' Mhonadh Dhubh am Braid-Albann. Cha bu mhotha iad na uain, mìos a dh' aois; ach gu dearbh cha robh iad fada cinntinn. Dh' fhas iad mar an fhroineach. Bha mis' aig an àm a' tighinn gu aois 'sam bu chòir dhomh a bhi deanamh rud-eigin air son mo lòin, 's chuir iad a ghleidheadh nam fiadh mi. Thugadh teann earail orm am biathadh, an tàladh, agus am buachailleachd gu curamach. B' i sin a' bhuachailleachd! Bha cheart cho maith dhomh dol a bhuachailleachd nan eun-fraoich. Bha iad soirbh gu leoir a bhiathadh. Dh' òladh

iad de bhainne blàth gus am biodh iad an cunnart sgàineadh, 's dh' itheadh iad càl is luibhean eile gu foghainteach. Bha iad cho càllaidh ris na coin, agus cho dalma, 's cho liosda air son an codach fein a thoirt a mach ris na cait. Ach air son na buachailleachd dheth: b' e sin am briste-cridhe do'n bhuachaille. A reir coltais, bha e feumail do na creutairean sin, airson iad fein a chumail ann an staid fallaineachd, tomhas àraidh de ruith 's de leumraich a dheanamh eadar dà cheann an latha—agus gu dearbh cha bu tric leo a' chuid sin d' an dleasnas a dhearmad—ach cha robh iad idir a' tuigsinn nach robh a leithid sin de dhian-shaothair aon chuid cho feumail no cho taitneach do 'n bhuachaille. Dh' fhoghnadh na dh' fhoghnadh dhasan, 's cha robh iarraidh aig' air tuillidh; ach bha cho beag eanachainn acasan 's nach robh e comasach tuigse chur 'nan cinn. Dh' fhairtlich orm riamh a thoirt orra chreidsinn nach ann ri feala-dhà bhithinn nuair a bu mhiann leam an iomain "gu cluainibh glas' le sìth." Cha chreideadh duine 'n lan-aighear a gheibheadh iad as an iomain sin, agus b' e 'm buachaille an aona bhall-spuirt aca. Ruitheadh iad chugam is bhuam; réiseadh iad mu'n cuairt orm, agus leumadh iad thar mullach mo chinn; ach an aona cheum beag cha ghabhadh iad an rathad a bu mhiann leamsa. 'Nuair a bhithinn air mo chlaoidh leo, 's a' toirt duil-suas anns an iomain, theirinn riu ann am fheirg iad a dhol do Thigh-Iain-Ghròta, nach bithinn a' strì na b' fhaide riu, agus thilginn mi fhein air mo dhruim air a' bhlar. Thigeadh iad an sin 'nan ruith 's 'nan leum a dh' fhaicinn ciod an tubaist a dh' eirich do'n bhuachaille. Dh' fheuchadh iad mi le'n srona biorach o mhullach mo chinn gu bonnaibh

mo chas, a dh' fhaotainn a mach cion-fàth mo thrioblaid. 'Nan deifir thuiteadh iad tharam, 's shaltradh iad fo 'n casan mi, gus mu dheireadh am bu bhuidhe leam leum air mo bhonn gu m' dhion fein o 'n ro churam a bhàtar a' nochdadh mu'm dhéidhinn. Ghabhainn an sin an rathad, agus dod na dunach orm. Leanadh iad mi a' dannsadh 's a' beiceis mu'm thimchioll, ach cha deanadh sin ach cur ris a' mhì-thlachd a bha ormsa cheana. Leanadh iad mi, mar so, a h-uile ceum gus an tigeamaid chum a' chrò 's am biodh iad a' cur seachad na h oidhche. Thigeadh iad an sin mu'n cuairt domh, a' putadh a chéile, 's a' saltairt air mo chasan, agus a h-uile h aon diubh a stri ri m' phògadh. Creutairean cho aotrom, ghuanach, theò-chridheach, agus cho duilich a bhuachailleachd, cha d' thainig riamh am charaibh-sa.

Cha bhiodh e chum buannachd mhoir do neach sam bith fios fhaotainn air na dh' fhuiling mis' air tàillibh nan creutairean gogaideach sin. Mar a thuirt mi cheana, cha 'n ann air son dad a chur ri suim ar n-eolais mu dhéidhinn nadur agus àbhaist nam fiadh a tha mi sgriobhadh nan cuimhneachan faoine so aig an àm, ach a mhain gu m' thoileachadh fein ann a bhi deanamh so 'na chaithe-aimsire as taitniche, agus nach 'eil cho mì-tharbhach ri bhi smuainteachadh air nithean nach gabh leasachadh ; nithean mar a thà, agus nithean mar a dh' fhaodadh iad a bhith.

Faodaidh mi cunntas aithghearr a thoirt seachad air turus beag a thug mi le cuideachd na h-an-riaghailt so an déigh dhaibh tighinn gu inbhe dhamh agus aighean, agus foghnaidh sin mar eisimpleir air iomadh deuchainn eile chuir iad am rathad. Bha ochd no naoi de choin-eunaich againn, 's

bha iad sin fo m' churam a bharrachd air na féidh. Dh' fhalbh mi, latha de na laithean, a thoirt sràid do na coin. Cha robh iarraidh againn air cuideachd nam fiadh, ach chunnaic iad a' falbh sinn, agus lean iad sinn. A nis, bha na féidh gle thoigheach air cuideachd nan con, ach cha robh ciataich sam bith aig na coin do chuideachd nam fiadh. An déigh dhuinn dol astar latha sàbaid, shuidh mi air cnocan boidheach, grianach, agus air ball bha na coin mu m' thimchioll ; a h-uile h-aon a stri ri faotainn na bu dluithe dhomh na càch. Chunnaic na féidh so, agus thainig iad 'nan ruith 's 'nan leum, 's cha robh iad ach goirid a' réiteach àite dhaibh fein. B' eigin do na coin bhochda teicheadh le 'm beatha, agus bha 'm buachaille fein an cunnart a bhi air a shaltairt fo'n casan. Bha aon de na féidh a bha, 'na laogh, na bu lugha na càch, agus lean e greis 'na chranna-pheasan, ach le bhi gleidheadh aghaidh na spàine ris, bha e nis dluth air cho mor ri càch. Bha 'n creutair so cho lan char ris an t-sionnach. Aon de na pratan a bhiodh e cluich 'nuair bhiodh iad a' stri co bu dluithe gheibheadh do'n bhuachaille: sparradh e cheann a stigh am measg chàich, agus cho luath 's a bheireadh iad uilleag dha, dheanadh e sin 'na leisgeul air son tuiteam trasd air a' bhuachaille. Bheireadh am buachaille fadhar no dhà air na h-aisnean aige 's phacadh e eadar a chasan e. Cha bhiodh tuillidh a dhìth air, 's nuair gheibheadh e e fein a dheanamh comhfhurtachail, shealladh e 'n àird mar gu 'm biodh e farraid, "am fac thu cho tapaidh 's a rinn mi sud ?" Ach air an latha so bha Tòmas,—b' e sin ainm,—cho mor, throm, 's na 'n leiginn leis an cleas so chluich orm, dh' fhaodainn a bhi dol dachaidh le mam-

sic am chuideachd. Laidh iad sios mu dheireadh, 's thòisich cuid diubh air cnàmh an cìr. Bha 'm measg nan con aon a bha 'na chu-eunaich anabarrach maith, ach bha e nis sean; agus air fas cho usaideach 's gu'n deanadh e cuis-ghearain de'n rud a b' fhaoine. Chunnaic mi e, 's e 'na shuidhe air leth o chàch, agus coltas air a bhi fior neo-thoilichte le 'staid. Dh' amhairc e'n rathad a bha mi 's na deoir 'na shuilean. Ghairm mi air, 's thàinig e, agus sin mar gu'm b' ann gle earraigeach. Ghabh mi truas d' a chor, agus chàin mi na féidh ris, 's an déigh sin, chomharraich mi mach dha slios boidheach fraoich a bha direach fa'r comhair, agus thug mi cuireadh dha dol a dh' iarraidh an aodainn sin dh' fheuch an robh sealgach a b' fhiach ann. Chuir so saod air, agus dh' fhalbh e gu toilichte. Bha té de na h-aighean d' am b' ainm Jessie 'na laidhe lamh rium, 's 'nuair chunnaic i 'n cù a' falbh, thug i ionnsaidh air falbh 'na chuideachd; ach rug mi air chluasan oirre, agus ghleidh mi air a h-ais i. Bha 'n seana chù nis a' fiaradh a' bhruthaich air ais 's air aghaidh, agus e cumail na gaoithe air a ghualainn, 's a' deanamh cinnteach as a h-uile slat de'n ghrunnd. Bheireadh e sòlas do chridhe sealgair an cù sin fhaicinn mu thimchioll a ghnothaich. D' aithnich mi air a nis, mar a bha e gabhail a chùrsa, gu'n d' fhuair e mach an cearn 'san robh na h-eoin, ach cha do ghabh e fein sin air. Bha e air ais 's air aghaidh, mar bha e roimhe, ach gu robh a chùrsa dol na bu ghiorra 's na bu ghiorra, agus e 'g oibreachadh suas a chum an àite 'san robh na h-eoin 'nan laidhe. Bha Jessie a' cur roimpe bhi air falbh. Cha robh i tuigsinn ciod a bha 'n seana chù a' sireadh 'san fhraoch. Bha Jessie car neonach mar so, dh' fheumadh ise i fein a

dheanamh cinnteach mu dhéidhinn ni sam bith a chuireadh iongantas oirre. Cha 'n fhoghnadh leatha ach an ni sin a rannsachadh air a son fein. Bha 'n seana chù nis gu faicilleach a' tarruing suas ris na h-eoin. Ceum an dràst 's a rithist 'ga thoirt na bu dluithe 's na bu dluithe. Mu dheireadh, sheas e; amhach sìnte roimhe, 's a shron direach air an àite 'san robh na h-eoin; earball sìnte 'na dhéigh agus cho rag ri crann-brataich; tri d'a chasan air a' ghrunnd, 's a' cheathramh cas togte, deas gus an ath cheum a thabhairt na'm biodh sin feumail. Sheas e mar sin gun char a nunn no nall, ach cho daingeann 's ged a bu dealbh snaidhte bh' ann. Nuair chunnaic Jessie so, cha b' urrainn di cumail oirre fein na b' fhaide; spìon i uam a cluasan 's thog i oirre dh' fhaicinn air a son fein ciod a bha cearr air an t-seana-chù. Rainig i e, 's chuir i a sron air a dhruim dh' fheuch am b'ann an sin a bha 'n fhaillinn; ach cha do ghluais esan á làrach nam bonn. Dh' fheuch i 'n sin a cheann; ach cha do charaich esan eang. Thug i 'n sin roid m'a thimchioll dh' fheuch an cuireadh sin gluasad ann. Chuir sin gluasad 'sna h-eoin-fhraoich air an robh esan ag èaladh, agus leum iad air falbh air an ite. Nuair chunnaic an cù bochd gu robh a shaothair air a toirt gu mì-bhuil leis a' chreutair ghogaideach sin, thug e aona bhurral tiamhaidh as, agus sheall e 'n taobh a bhà mi, mar gu 'm biodh e 'ga leigeil gu 'm radh fein, co-dhiù chunnaic mi riamh gnothach eile cho mi-chiatach ris sin. Chuir so tuillidh iomagain air Jessie mu chor a' choin, agus bha i dol a chur a sroine air, aon uair eile, a dhearbhadh dha an truais a bh' aice ris, ach bha so tuillidh na b' urrainn dasan cur suas leis, agus leum e 's rug e air

chluais oirre. Cha robh sin aige mar a chuid fein; dh' eirich ise air a casan deiridh 's leadair i 'n cù le a casan-toisich gus an robh e 'san sgiamhail. Theich e agus gearan goirt 'na bheul, 's thainig e 'm ionnsaidh le casaid laidir 'na chridhe an aghaidh na h-aighe, na'm b' urrainn da chur an céill. Rinn e mar a b' fhearr a dh' fhaodadh e, chuir e 'spàg am laimh a leigeil ris domh mar a bha e air a mhilleadh, 's e aig a cheart àm air bhall-chrith leis an dòruinn; an deur a bha 'na shuil, agus an ciùcharan goirt a bha 'na bheul a' tagairt a chùise fein cho eifeachdach 's ged a bhiodh e taomadh a mach a ghearain ann an Gaidhlig ghrinn, fhileanta Earra-ghaidheal. A dh' aon fhacal, cha robh ni talmhaidh bheireadh faochadh dha ach ceann na h-aighe a thoirt da air méis. Air ghaol sìthe gheall mi sin da, agus le bhi taomadh briathran truacantais 'na chluais, bha mi, air sheol, a' taomadh iocshlaint 'na chreuchdan, 's mar sin thug mi sìd fheathail mu 'n cuairt. Ach ma thug, cha b' fhada mhair i. Thainig Jessie, 's nuair chunnaic i 'n cù eadar mo ghluinean, ghabh i nios a dh' fhaicinn ciamar bha e. Anns an run so, agus a reir a h-àbhaist, chuir i a sron air a dhruim cho caoimhneil 's a b' aithne dhi; ach mo chreach, leum agus ghlaodh esan cho cruaidh 's ged a chuirteadh saighead ann. Bha mi ion 's as mo chiall a' stri ri sìth a chumail eadar na creutairean sin. Leum mi air mo bhonn; bhrist mi suas an camp, 's ghabh sinn an rathad a rithist. Bha tigh mo sheanar sa' ghleann fodhainn, agus ghabh sinn 'na rathad. Nuair rainig sinn, chaidh mise stigh, ach dhruid mi 'n dorus am dhéigh a chumail a mach muinntir na h-an-riaghailt. Cha robh aig an tigh ach mo sheanamhair, 's i cur crich air

deasachadh arain. Thuirt mi rithe gun i dh' fhosgladh an doruis, gu robh na féidh a muigh ; ach tha amharus agam nach cual i gu ro mhaith ciod a thubhairt mi, bha i mall 'na claisteachd. Bha cruach de'n aran a dh' fhuin i—aran coirce—air a' bhòrd, agus a' chuid mu dheireadh de 'n fhuine 'ga chruadhachadh ris an teine. Chaidh ise gu mi-fhortan-ach thun an doruis, agus dh' fhosgail i e. A stigh bhruchd a' chuideachd a bha muigh. Nuair thuig mise ciod a thachair, leum mi air mo bhonn, agus chuir mi 'n t-aran a bh' air a' bhòrd an àird air déile bha fo anainn an tighe; ach cha robh uin' air na bha ris an teine shàbhaladh; bha sin 'na chriomagan air an urlar ann am prioba na sula. Rachadh na creutairean riasgail sin troimh theine Bhàail air son aran-coirce. Fhuair mi na coin a chur taobh muigh an doruis; ach mu 'n do shoirbhich sin leam bha na féidh an déigh crioch a chur air na bha ris an teine de 'n aran, agus a' sealltainn air son tuillidh. Fhuair Jessie a suil air na chuir mise 'n àird air an déile 's leum i suas air a' bhòrd, agus bha 'n còrr de 'n fhuine air an urlar mu 'm b' urrainnear bacadh a chur oirre. Cha robh dhomh ach an slaodadh a mach air chluasan, aon an déigh aoin diubh ; agus mu'n d' fhuair mise 'n t-aon mu dheireadh dhiubh mach, cha robh moran a lathair de dh' fhuine na seana mhnà. Bha mi fior dhuilich mar a thachair; cha robh aig a' bhoirionn-ach chaomh ach tionndadh ris an fhuineadh as ùr, ach bha faighidinn mhaith aice. An déigh na rinn iad de chron, cha d' thuirt i ach, "O, na creutairean, nach boidheach iad!" Chuidich mi leatha 'n tigh a réiteach 's an t-urlar a sguabadh; 's an spruidhleach arain a sgap a' ghràisg feadh an tighe,

thruis mi 's chuir mi 'm phòc e, agus air eagal gu'n eireadh tubaist eile dhuinn, dh' fhalbh mi le m' threud. Thug mi achmhasan do na coin air son na h-aimhreit a thog iad, agus an tamailt a fhuair mi as an leth. Dh' eisd iad rium le 'n cinn crom, agus, a reir coltais, aithreachas orra air son an cuid de'n mhì-riaghailt a thachair ; ach am feadh 's a bha mi labhairt, bheireadh an seana chù suil nuagach, an dràst 's a rithist, an rathad a bha Jessie, a' leigeil ris gu soilleir ciod a bha 'na bheachd. Thionndaidh mi ris na féidh dh' fheuch an gabhadh beagan oilein a sparradh orra, ach cha bu mhor a b' fheairrd mi sin. Nuair a bha mise leagadh sios Lagh nam Modhannan dhaibh, bha Jessie le a soc gus an dà shuil ann am phòca, far an do mhothaich i do 'n spruidhleach arain a thruis mise bharr an urlair. Thug i lan a beoil leatha, 's cho luath 's a chunnaic càch gu robh rud-eigin air mo ghiulan, mach o nach d' thug iad an còta bharr mo dhroma, gus an d' fhuair iad a h-uile bruan dheth! Fhuair sinn mu dheireadh air ar n-ais chum nan cairtealan a dh' fhag sin sa' mhadainn, 's nuair thainig àm an treud a chur do 'n chrò, an dàil na h-oidhche, bha iad cho gaolach 's ged a bhiodh an giulan ré an latha cheart cho cliuiteach 's a b' urrainn domh iarraidh. "O, luchd nan ceann gun cheill !"

Mu 'n àm so bha dà no tri de ribeagan dubha stri ri 'n cinn a nochdadh air uachdar a' chraicinn, eadar mo bheul 's mo shron. Ghabh mi sodan nach bu bheag riu, agus bha mi fior churamach mu 'n déidhinn ; 'g an leasachadh le ìm ùr ; 'gan slìogadh le m' mheoir, 's 'gan treorachadh an taobh n bu mhainn leam iad a ghabhail. Cha 'n e gu 'm b' fhiach

am beagan a bh' ann diubh na h-uiread so de dhragh a ghabhail riu, ach bha dochas agam nach robh 'n so ach na roimh-theachdairean a bha 'gan nochdadh fein mar earlais air na bha ri teachd, agus le cothrom na còrach a thoirt daibh, ciod am fios nach faodadh am Freasdal fhaicinn iomchuidh spruidhleach feusaig a chur 'nan cois. An uine ghoirid thainig an cinneas so cho fhad air aghairt, 's gu robh e deanamh seorsa de ròibinn dhuibh mu 'm bhilean. Bha h-uile ni ceart gu leoir gus an d' thug Jessie fainear ciod a bha dol air aghairt. Nuair a thug, b' eigin dise, reir a h-àbhaist, fios fhaotainn ciod a bha cearr. Cha chreideadh duine a gheur-leanmhuinn a dh' fhuiling mis' o'n chreutair ghogaideach sin air tàillibh a' bheagain chinneis a bha 'n sin. A' cheud ni sa' mhadainn, agus an rud mu dheireadh 'san fheasgar, b'e Jessie a' sparradh a gnois am aodann, a stri ri greim fhaotainn air na ribeagan priseil sin a bha cho miadhail agam fhein. Cha diultainn-sa Jessie a phògadh na'm b'e sin na bha dhìth oirre, oir ceart mar thuirt Donnachadh Bàn, "cha robh h-anail breun ge b' e phògadh i," ach bha fhios agam na faigheadh ise aon uair a' bhileag fhochainn sin eadar a càirean 's a fiacail, nach fagadh i bheag de dh' fhuigheall 'na déigh. Thainig na ribeagan sàbhailt troimh 'n chunnart sin, mar thainig iad troimh chunnart no dhà eile, ach cha d' rinn sin iad na 's miadhala dhomhsa 'n diugh na bha iad 'san àm an robh Jessie 'g amharc 'nan déigh.

Bha dà dhamh 'san treud so, agus 'nuair chinn an cuid chabar, thoisich iad, mar as gnath le'n seorsa, air na cabair sin fheuchainn air duine 's air beathach, direach mar a bu

deise. Bha mi latha àraidh a' cur seachad na h-aimsir a' spaisdearachd a suas 's a nuas ri taobh na h-aibhne. Chunnaic Tómas mi, agus bho nach robh bheag aige r' a dheanamh, thainig e chumail cuideachd rium. Cha luaithe thainig e 'n dlùths na thòisich e air cuid d' a chleasan fheuchainn orm. A nis bha cleasachd Thómais maith gu leòir fhad 's nach robh ann fein ach am maol-cheann; ach bho 'n a bha nis a cheann armaichte le sleagh 's le pìc, cha robh mi cinnteach nach faodadh an rud a bhiodh dhasan 'na fheala-dhà a bhi dhomhsa 'na dha-rìreadh. Rug mi air chluais air, agus threoirich mi leam a chum an rathaid-mhóir e. Ghabh sinn an rathad le chéile; esan 's a cheum cho uallach 's a cheann cho àrd is ged a bu leis fein am baile; mise tachas a chluaise, 's ag innseadh dha mu chor an t-saoghail. Bha sinn mar so a' sràideamachd air druim an rathaid-mhóir 'nuair a thug mise suil uam 's a chunnaic mi "banarach dhonn a' chruidh" a' tighinn dachaidh as a' bhuailidh. Leig mi as cluas Thómais agus thòisich mi air slìogadh nan ribeag a bha 'nis soilleir ri 'm faicinn air mo bhus-uachdair, agus aig a cheart àm stad mo chonaltradh ri Tómas. Thug esan so fainear; co-dhiù, bha e mothachail air nach robh e fein a' faotainn na h-aire sin a bha dligheach dha, agus direach a thoirt sanais dhomh gu robh mi deanamh dearmaid air mo dhleasnas, thug e bruideadh dhomh 'sna h-aisnean 's thilg e'n dìg an rathaid-mhóir mi. Thuit e mach gu robh an rathad gu maith na b' àirde na 'n dìg a bha r' a thaobh. Thug e, leis sin, beagan uine mu 'n d' fhuair mise mo chasan a shlaodadh a nios as a' pholl, 's an suidheachadh air talamh tioram. Tha mi smaointeachadh gu 'n do thuig Tómas air

mo ghuth 's air mo chainnt, am feadh 'sa bha mi streap ri bruaich na dìge, nach robh mi uile gu leir buidheach dheth; co-dhiù, dh' fhan e fad na laimhe uam, 's an déigh dha greis a thoirt a' dannsadh air mo bheulaibh, chuimhnich e gu robh gnothach aige taobh-eigin eile, 's dh' fhag e 'n sud mi, a' glanadh a' phuill de m' thrusgan, agus a' leigeil ruith le sreing de ghuidheachan, an dochas gu 'm beireadh cuid diubh air Tómas; ach cha do rug; cha d' thug iad feachd-adh air.

## EARRANN IV.

Bha e gle iongantach r'a thoirt fainear an t-eadar-dhealachadh a bha eadar na creutairean sin a thaobh càileachd. Cha robh a dhà dhiubh a dh' aon nadur. Bha 'n t-eadar-dhealachadh so ro chomharraichte anns na daimh,—Tómas agus Jack. Bha Jack fior-uasal 'na dhoigh; cha b' fhiach leis a bhi ri peasanachd mar a bhiodh Tómas, 's cha robh droch phratan sam bith 'na aoraibh. Bha na h-aighean comh-arraicht' air an doigh cheudna, càil fa leth aig gach aon diubh.

Bha 'n t-àm a nis a' dluthachadh 'sam b' eigin domhsa dealachadh ri m' threud. Cheannaich duin'-uasal mor an oighreachd greis roimhe sin; ach cha robh cabhag air a thighinn g' a faicinn. Mu dheireadh, thainig e fein 's a luchd-coimhideachd a sheалltainn an àite. Bha a' Bhaintighearna fo mhor-thrioblaid a thaobh cho fiadhaich 's a bha h-uile ni 'g amharc: beanntan gruamach; coilltean ùdlaidh; muir ànradhach; 's gun uidhir is acarsaid air son bàta, no rathad-mór air son carbaid. "Ciod a bhuair thu," ars' ise

ris a' Mhorair, "gu leithid so a dh' àite cheannach?" "Aite," ars' ise, "gun eaglais, gun tigh-sgoil; gun phosta tighinn na 's dluithe na seachd mìle dh' astar; gun lighiche eadar dà cheann an eilein; agus na 's miosa na sin uile, gun ghreim de dh' aran cruithneachd r'a fhaotainn na's dluithe na Ceann-Loch-Gilb, fichead mìle air falbh, 's deich dhiubh thar fairge. Ciod idir," dh' fharraid i rithist, "a theum thu gu a leithid so a dh' àite cheannach?" Cha robh 'n duine còir ro chinnteach mu'n chùis, agus smaointich e sgrìob a thoirt taobh-eigin gus an ciuinicheadh a' Bhaintighearna. Bha uinneag an t-seomair iosail ris a' ghrunnd, 's thog e i, 's thug e ceum a mach air an réidhlean. Thainig Jessie mu'n cuairt; chunnaic i 'n uinneag fosgailte, 's ghabh i ceum a stigh. Bha Bhaintighearna 'na seasamh taobh eile 'n t-seomair, 's a cùl ris an uinneig. Bha ceum na h-aighe cho grinn, 's am brat-urlair cho tiugh, 's nach d' fhuair a' bhean-uasal an sanas a bu lugha gus an do chuir Jessie a sron fhuar air a leth-cheann. Chunnaic i, aig a' cheart am, 's an sgàthan a bha fa comhair, faileas an fhiadh-bheathaich a bha r'a taobh; ghlaodh i gu cruaidh, 's thuit i seachad air an urlar. Thainig aon de na seirbheisich a dh' fhaicinn ciod a bha cearr 'Nuair chunnaic e Bhaintighearna a' tomhas fad a droma air an urlar, agus fiadh-bheathach oillteil 'na sheasamh os a cionn, thog esan sgairt fhuathais eile, 's air ball bha 'n còrr de na seirbheisich cruinn. Thòisich an sin ùspairn chruaidh a dh' fhaotainn na h-uilebheist so a chur a mach. Shaoil Jessie bhochd gur ann ri feala-dhà a bha iad, agus dh' aontaich i leo sa' mhionaid, 's réis i mu'n cuairt an t-seomair, is leum i thar gach ball èarnais a thainig 'na rathad, ach a mach

cha rachadh i; c' ar son a rachadh; nach robh h-uile ni g'a riar far an robh i? Chaidh fios cabhaig a chur thun a bhuachaill e thighinn le ghunna 's le chuid chon a chur as do'n bheithir sgiathaich a bha los an tigh 's na bha ann a chur bun os cionn. Thàinig e, ach gun ghunna, gun chù leis; chuir e 'lamh air sroin na h-aighe 's dh' iarr e oirr' a leantainn, 's rinn ise sin cho toileach 's a rinn na radain Piobaire ballach Hamelin a leantainn. Chuir so iongantas air na Goill; ach cha robh fhios aca gu robh crioman arain an cridhe na dèarna aig a' bhuachaille, 's gu 'n do mhothaich Jessie dha sin 'nuair a chuir e 'làmh air a sroin. Bha Bhaintighearna 'n droch chàs. Theab i 'n deo a chall leis an eagal, 's bha i nis, mar gu 'm b' ann, eadar neamh is talamh, is gun fhios co-dhiù dh' fhanadh no dh' fhalbhadh i, agus sin air tachairt ann an àite gun fhear-sgil, gun chung-aidh-leighis; gun "ìoc-shlaint an Gilead, gun léigh an sin." "O, ciod idir a thug air an duine ghòrach an t-àite cheann-ach?" Coma co-dhiù, bha i tighinn thuige uidh air n-uidh. Air madainn an la-r-na-mhàireach, dhuisg i le sgaoim mhoir, 's i bruadar gu robh an creutair gun mhodh gun nàire sin Jessie aig taobh a leapa, 's a' stri r'a pògadh an aghaidh a toile bheusaich, bhanail fein; ach shaoilinn nach ruigeadh i leas a bhi cho geadasach; bheirinn-sa an diugh sè sgillean, na'm biodh i agam, air son pòig-mhaidne Jessie. Leis an aobhar oilbheum a fhuair a' bhean-uasal, 's gun fhios ciod an t-ath bhuaireadh a dh' fhaodadh a mealladh 'na leithid so a dh' àite, leum i air a bonn, dh' fhosgail i 'n uinneag, 's sheall i mach. Bha ghrian ag eireigh air cùl nam beann 's a' cur gathan soluis troimh na neoil thana bha snamh os an

cionn. Bha 'n Caolas Diùrach, air nach do rainig ach faileas nan gathan sin fathast, mar shruth mor, leathann de dh' airgiod-beò, leis gach dath a b' urrainn di bhreithneachadh a' dol 's a' tighinn air aodann, mar an lannair a chluicheas air muineal a' chalmain. Bha 'n druchd air an fheur, 's boltrach chubhraidh a' tighinn as a' choille dluth laimh. Air an réidhlean fo'n uinneig, bha na h-uidhir de chreutairean nach fhac i riamh roimhe cho dluth air tigh: coilich-dhubha 's liath-chearcan; easagan is cearcan-tomain; maighich is coineanan; 's iad uile cho neo-sgàthach 's ged nach biodh tigh no duine mar mhìle dh' astar dhaibh. Theagamh nach robh 'n t-àite cho duaichnidh 's a shaoil i. Ghabh i mu thàmh a rithist, ach dh' fhag i 'n uinneag fosgailte; bha tùis na coille ro annasach leatha. Chaidil i gu suanach gus an robh ghrian àrd 'san speur, 's an uair a dhuisg i mhothaich i gu robh i cho acrach ri seabhaig.

An deigh dhi a lòn-maidne ghabhail, bu mhiann leatha tuillidh de 'n àit' fhaicinn, ach mu'n earbadh i i fein an taobh a mach de bhallachan an tighe, chuir i luchd-coimhid a shealltainn mu'n cuairt, a dheanamh cinnteach nach robh fiadh-bheathaichean 's a' choimhearsnachd. Thug iadsan fios air ais nach robh creutair fiadhta 's an t-sealladh. Ghabh i mach, a' stiùradh a ceum sios an cois na coille, a bha nis 'na lan thrusgan uaine. Bha iongantas oirre cho ùrar agus cho pailt 's a bha gach seorsa luibhean a' fas mu 'n cuairt. An raineach fein, ar leatha nach fhac i riamh a leithid de phailteas de gach seorsa. An fhrith-raineach a' ruigheachd an àird gu a h-achlais; cuinnlean na dubh-chasaich na bu ghrinne na chunnaic i idir, is teanga-'n-fhéidh

cho leobhar, chuimir, 's ged a bhiodh i 'stri ri duais fhaotainn air son meud is snas a cinneis. Bha Bhaintighearna mar so a' mealtainn na cùbhraidheachd a bha mu'n cuairt 'nuair chual i sporghail 's a' choille. Thionndaidh i air falbh rathad eile, gun fhios nach faodadh math-ghamhainn leum a mach an taobh sin. Cha deach i ach goirid air an rathad sin 'nuair chunnaic i, mar a shaoil ise, tri-fichead fiadh a' bruchdadh a mach as a' choille, 's a' tighinn 'nan leum g'a h-ionnsaidh. Cha robh ann diubh ach tri-deug, ach mheudaich suil an eagail an àireamh. Bha iad mu 'n cuairt oirre ann an tiota, 's a h-uile h-aon a' stri ri fàilt' is furan a thoirt di 'na dhoigh fein, ach gu mi-fhortanach cha do thuig ise ciod a bha 'nam beachd; shaoil i gur ann an run a h-itheadh a bha iad. Gu freasdalach, chunnaic mise 'n suidheachadh 's an robh a' bhean-uasal, 's chaidh mi 's an eadraiginn; ach, mo chreach, cha b' e 'm buidheachas a b' fhearr a fhuair mi air a shon. 'S ann a thug i achmhasan sgaiteach dhomh a chionn nach d' thug mi oilean chubhaidh do na féidh. Mo thruaighe, ciamar a bheirinn-sa do na féidh an ni sin nach robh agam dhomh fhein! Ach tha na h-uaislean cho mìriasanta. Cho luath 's a fhuair a' Bhaintighearna fo dhion an tighe, shuidh i ann am breitheanas orm fein is air na féidh, agus b' i bhreith luath, lochdach a thug i mach: ar fògradh le chéile as a' bhaile, gun latha dàlach. Chaidh cró mor iarainn a dheanamh an àird' a' mhonaidh air son nam fiadh, far am faiceadh 's an cuireadh iad eolas air féidh eile; féidh nach deach riamh a chuallach, 's nach do bhlais greim de dh' aran coirce 'Nuair a bha sin deas air an son, thug am buachaille leis iad, 's thug e fad-seilbh dhaibh air an

dachaidh dhuaichnidh sin a bha cho mì-nadurra dhaibh, 's a dh' fhuathaich iad le 'n uile neart. Chuireadh e bior ann an cridhe cloiche staid nan creutairean sin fhaicinn 'nuair a thuig iad a bhi ann an cunglach nach b' urrainn daibh fein a dheanamh farsuing. Ghuidh is ghrìos iad orm 'nan doigh fein an saorsa thoirt dhaibh. Bha Tómas a' sileadh nan deur, 's a phratan gu buileach air a threigsinn. Bha Jessie 's a suilean cho leathann ri beantaig a' gealltainn a giulan fein ath-leasachadh o sin a mach na 'm fosglainn dhaibh cachaileith na gainntir sin. Ach cha 'n fhaodadh e bhith; chaidh a' bhinn a thoirt a mach, 's cha robh laghanna nam Medach 's nam Persianach na bu neo-mhùitiche na bha ordugh na baintighearna. B' eigin domhsa togail orm 's am fagail an sud, 's cha b' e culaidh-mhulaid a bu lugha bh' air mo ghiulan a' fagail Dhiùra, an cor 's an d' fhag mi mo threud boidheach.

---

## LITIR THUN AN "DEO-GHREINE."

Fhir Deasachaidh Shuairce.—'Nuair a thogas sibh an *Deo-Gréine* ri crann air a' mhìosa so, faodaidh sibh innseadh do m' chairdean 's an àird-an-iar gu bheil mise mar as dùth dhomh, 's gun iomagain a bhi orra mu 'm dhéidhinn; na 'm biodh greim tombac' agam a chuirinn sa' phìob gu 'm biodh a h-uile ni ceart. Ma 's maith mo chuimhne, bha sibh fein a' gealltainn uaireigin cairteal a chur g' am ionnsaidh; ach tha 'n cairteal sin fada tighinn; 's faodaidh a' chaora dol bàs a' feitheamh air an fheur ùr; ciamar a tha sibh fein a smuainteachadh is urrainn domhsa sgriobhadh as eugmhais an tombaca?

Cha 'n 'eil mi 'g radh gu 'm bithinn a' cléirsinneachd aig an àm so mur a bhith gu 'n d' fhuair mi peann ùr; peann òir; peann a sgriobhas leis fein, nach 'eil dhomh ach a shron a chur ris a' phaipear 's ni e fein an còrr. Fhuair mi 'm peann so bho nighinn chòir nach do phòs riamh; nighean cho airidh air fear 's as aithne dhomh; 's cha 'n e 'm fear suarach, ach fear cho maith 's a sheas an leathrach daimh. Na 'm bithinn-sa "sgaoilt' as na cordaibh so," co aige tha fhios ciod a dh' fhaodadh tachairt? Ach air ghaoil sìth na tugaibh-se iomradh air so far an cluinn a' bhean agams' e; ma bheir, gheibh mise mo cheann a chìreadh leis an t-seiceil.

A nis bidh e soilleir gu leòir dhuibh fein cho snasmhor 's a tha 'n sgriobhadh so; na litrichean gu h-òrdail; a h-uile té 'na h-àite fein; cha 'n ann a' tuiteam air muinealan a chéile mar a b' àbhaist, no fidealachadh an casan ann an snaoim do-fhuasgladh mar a chunnaic mi an cuid d' ur litrichean fein,—gabhaibh mo leisgeul, tha 'm peann so cho luath 's nach 'eil e soirbh do m' smuain-sa cumail suas ris; tha e mar sin, air uairean, a' cur sios nithean air nach do smuaintich mis' idir.

Leig mi fhaicinn am peann so do m' charaid Niall Orra; 's thuirt mi ris lan a shul a ghabhail dheth; ach tha esan cho cleachdte ri gnothaichean riomhach 's nach do chuir am peann ioghnadh sam bith air; gu dearbh, a reir coltais, ar leam nach robh e ach gle shuarach 'na shuilean. Chuir so diomb orm, 's chuir mi romham gu 'n tugainn taobh an fhuaraidh o Niall air a' cheud chothrom a gheibhinn. Thainig an cothrom, mar a shaoil mise, 's bho 'n a tha 'm peann am laimh, faodaidh mi innseadh mar thachair.

Tha caraid dhuinn, duin'-uasal grinn, aig a bheil aite-comhnuidh shamhraidh air aon de dh' eileanean na h-àirde-'n-iar, far am bi e cur seachad greis d'a thìm a h-uile bliadhna. 'Nuair a bhios e air an eilean so, bidh e anns an spiorad, mar bha Eoin o shean; ach 's e 'n spiorad 's am bi esan, an spiorad gu bhi rannsachadh 's a' cur eolais air oibrichean naduir, mar a tha iad sin 'g an nochdadh fein do 'n t-suil bheachdail air muir 's air tir. Air uairean theid e sios do 'n doimhne mhoir a dh' fhaotainn a mach ciamar a tha bunaitean nam beanntan air an suidheachadh, 's a sgrudadh o ghrunnd an aigein cuid de 'n diomhaireachd a

tha 'n cuan mor a' ceiltinn oirnn. Mar sin, chuir e eolas air moran de luchd-àiteachaidh an t-sluic, 's 'nam measg-san rinn e dàimh shonraichte ris a' ghiomach.

Air a' bhliadhna roimhe, thug e fear de na creutairean spàgach sin g' am ionnsaidh, a leigeil fhaicinn domh cho uamhasach 's cho mìorbhuilleach 's a bha e air a dhealbh, 's mar a bhogadh e earball. Cha 'n 'eil cuimhn' agams' air a h-uile buaidh anabarrach a bh' air a' chreutair, ach tha cuimhn' agam maith gu leòir gur gann a thug an duin'-uasal cùl a chinn ruinn 'nuair a bha 'n giomach sa' phoit. 'S i phoit ceann-uidhe na thig do 'n tigh so a ghabhas itheadh. Dh' ith mise mo chuibhrionn fein deth, 's dhìol mi gu daor air a shon. Lean an creutair mì-nadurra sin air bogadh earbaill ann am thaobh-a-stigh gus nach mor nach do chuir e do 'n chill mi.

Air a' bhliadhna so thill mo charaid o'n duthaich, 's fear eile de 'n cheart seors' aige g' am ionnsaidh. Air an uair so, 's ann an ceann eile a' chreutair a bha na mìorbhuilean; bha an t-suil aige uile-leirsinneach, a reir mo charaid; co-dhiù bha e comasach air sealltainn roimhe 's na dhéigh, fodha 's os a chionn, aig an aon àm, agus sin gun uidhir is car a chur 'na mhuineal, ma tha muineal aige. Mhìnich mo charaid dhuinn gu soilleir na laghannan a tha riaghladh leirsinn-sul; 's e *optics*, ar leam, a thuirt esan, ach cha ghleidh mise cuimhn' air na facail chruaidhe sin. Gu mi-fhortanach thainig spiorad peasanachd thairis orm fein; 's dh' fharraid mi ciamar a chaogadh an giomach a shuil. A nis, tha mo charaid 'na àrd-fhoirfeach 'san eaglais; 's mar sin, 's coma leis peasanachd air dhoigh sam bith, 's thuirt e

"nach biodh a' caogadh an sul ach muinntir a bhiodh ri sgeig air ni nach robh iad fein a' tuigsinn." Dh' fhag e sud agam maille ris a' ghiomach.

Cha ghabh a' bhean agam-sa moran suim de nithean a tha os cionn a tuigse fein; is leòir leatha, air uair sam bith, gu 'n tig an gnothach a tha 'na laimh gus a' bhuil a shonraich i fein. Mar sin, cha robh i cho mothachail air na bha de chulaidh-ioghnaidh an taice ris a' ghiomach; 's cho luath 's a fhuair i cothrom chuir i e far nach biodh *optics* a chum moran feum dha; far nach faiceadh e, aon chuid, roimhe no na dhéigh; 's e sin ri radh, spàrr i sa' phoit e. 'Nuair a bha e deas, thugadh cuireadh dhomh teannadh thun a' bhuird. Thuirt mi nach tugainn pioc as an uile-bheist, creutair a bha cho uile-leirsinneach ris nach robh e cneasda. "Theid mise 'n urras," arsa bean an tighe, "nach 'eil de leirsinn aige nis na ni coire dhuit," 's i cur spàg dheth air mo bheulaibh. Bha mis' an imcheist nach bu bheag; cha bu toigh leam gu 'n cluinneadh mo charaid, an déigh a shaothair 's a chaoimhneis, nach do bhlais mi air a thiodhlac. Bha mi mar so 'san eadar-chomhairle, 's mi sealltainn le suil an amharuis air na chuireadh fa m' chomhair, 'nuair, co thainig a stigh ach mo dheagh charaid Niall Orra, 's e air ùr thilleadh o'n Mhòd Ghaidhealach, far an do choisinn e fein 's a' bhuidheann a thug e leis á Dunnéideann, a h-uile duais a b' fhiach stri air a shon. Bha e mar sin ann an deagh shaod, ach gu robh a mhuineal air tùchadh, ni a bha cur iomagain air. A nis chuir spiorad an aimhleis cagar ann am chluais-sa: ma bha bàs anns a' phoit gu 'm b' fhearr dhomh aig mo charaid na agam fein e, 's thuirt mi sa' mhionaid, gu

robh agams' an sud, an aon leigheas a b' fhearr a bha r'a fhaotainn air son tuchadh-muineil.

"Ciod e sin?" ars esan.

"Thà," arsa mise, "an spàg ghiomaich so."

"An saoil thu," ars' esan, "an dean sin feum?"

"Cha 'n 'eil." arsa mise, "leigheas eile sa' *pharmacopeia* as fearr."

Cha 'n ann gun dragh a fhuair mi 'm facal slaopach so a shlaodadh a mach; ach bha toil agam splèamas a chur air Niall le fad is leud m' eolais.

"Ma tha thu cinnteach," ars' esan, "gu bheil sin mar sin, tha mi coma ged a dh' fheuchainn e."

"Cinnteach!" arsa mise, "na'm biodh tus' eolach air sgriobhaidhean an duin' ainmeil sin a bh' ann o shean chitheadh tu, air son tachdadh-cléibh, tuchadh-muineil, no gainn'-analach, nach 'eil ni ann a bheir barr air spàg a' ghiomaich."

"Co an duin' ainmeil a tha 'n so?" ars esan.

"Tha," arsa mise, "*Esculapius*."

"Sglèapaire ann no as," arsa Niall, "ma tha leithid sin de bhuaidh an spàg a' ghiomaich, cuir an so i."

Ann am prioba na sul bha sud air beulaibh Nèill, 's mise taingeil faotainn cuidhte 's i.

'Nuair a chunnaic mi a' phioc mu dheireadh dheth a' dol as an t-sealladh, dh' fhidir mi dhiom fein an d' rinn mi'n gnothach ceart; ciod ma bha mi cur an duine 'n cunnart a bheatha? Bha fhios agam na 'n tigeadh e ri m' charaid cho dona 's a thainig am fear mu dheireadh rium fein, nach biodh a chadal ach luaineach air an oidhche sin; ach ma

thogair! C' arson a bha esan cho caoin-shuarach mu 'm pheann.

'Nuair a bha e falbh dh' iarr mi air a bhi cinnteach e thigh 'n g'am fhaicinn air an la-r-na-mhaireach; gu robh gnothach agam ris. Thuirt e gu 'n tigeadh; ach cha d' thàinig; 's cha d' thàinig e air an la-na-n-earar. Bha m' iomagain-sa fas do-ghiulan; ciod ma bha bàs an duin' air mo laimh? 'S an uair nach robh choltas air tighinn air an treas latha, bha mi ion 's as mo chiall. Riasanaich mi 'n gnothach rium fein, 's bha e soilleir gu leòir dhomh, ma bha olc deante, nach ann agamsa bha choire, ach aig an fhear a chuir am buaireas 'nar caraibh; ciod an gnothach a bh' aige-san a bhi 'ga fhòirneadh fein air luchd-tuineachaidh na doimhne, 's a' togail chreach a measg chreutairean neòghlan an t-sluic; an robh ann da ach a bhi buaireadh an Fhreasdail a bhi smeachranachd r'an leithid? Air mo shon-sa dheth, ged bha fhios agam nach taitneadh an creutair uilc ri m' chàil fein, ciod am fios a bh' agam nach taitneadh e ri càil mo charaid, 's mur an taitneadh, an ann agamsa bha choire?

Direach mar bha mi air mi fein fhirinneachadh anns an doigh so, co dh' fhosgail an dorus ach an dearbh dhuine bha cur a leithid de bhruaillean orm? Tha mi 'g radh ribh ged a bheirteadh dhomh bo-laoigh air adhairc, nach cuireadh e uidhir de thoilinntinn orm 's a chuir sealladh de 'n duine sin aig an àm. Cha robh fhios agam co-dhiù a thuitinn air a mhuineal, mar a b' àbhaist daibh a dheanamh o shean, no deadh stràc de 'n bhata thoirt da. Thainig e stigh gu sunndach 's moran aige ri radh 's ri dheanamh; ach cha

robh smid mu 'n ghiomach. Mu dheireadh, dh' fharraid mi ciamar a chaidh an giomach dha.

"*O, first-rate, A1!*" ars' esan.

Tha de chànainean aige 's nach 'eil e soirbh dha 'n cumail air leth.

"Cha d' fhuair mi riamh," ars' esan, "rud as fhearr air son a' mhuineil; 's fheudar gu robh fiacail-fhiosachd aig an t-seann sglèapaire fhuair a mach an leigheas sin—c' ainm a thuirt thu ris?"

"'S coma sin," arsa mise, "ma rinn a leigheas feum."

'S e bh' ann nach robh fhios agamsa co-dhiù bu bheathach, no duine, no aon de dhiathan nan cinneach a bha 'n *Esculapius*; ach cha robh mi dol a ghabhail sin orm ri Niall.

"'S e gu dearbh," arsa Niall, "an aon rud as fhearr a fhuair mise riamh; 's ma tha e 'n dàn domh dol gu Mòd eile, bidh spàg giomaich agam am phòca 'san earalas ciod a dh' fhaodas tachairt."

"Dean sin," arsa mise, "'s cuiridh sinn air falbh am foirfeach an deagh àm a dh' iasgach nan giomach."

Tha, mar so, a h-uile ni ceart a thig gu buil cheart; ach feumaidh mi aideachadh gu bheil ni no dhà 'san t-saoghal so nach 'eil mi fein a' tuigsinn fhathast. Bidh sibh fein gu h-ur-labhrach a' bruidhinn air saor-thoil, 's nithean mar sin, nach tuig sibh fein no duin' eile; ach ciod as fheairrde duine a thoil a bhi saor ma thuiteas a h-uile ni a mach calg-dhireach an aghaidh a thoil. 'Nuair a ni duin' ionraic, onarach, mar tha mise, toll a chladhach anns am bu mhiann leis a charaid a thuiteam, 's a thachras gur e fein

a theid ann 's nach e charaid, feumaidh gu bheil rud-eigin cearr an àit-eigin.

Tha 'n gnothach so toirt am chuimhne an duin' uasail sin a bh' ann o shean, a chaidh suas air beinn a mhionnachadh—tut! tut! tha 'm peann so cho luaineach 's nach feith e gus am faigh mise greim air an fhacal fhreagarrach, —a mhallachadh Chloinn Israeil, 's a bheannaich iad da-rireadh. Cha 'n e gu robh mhiann ormsa dochair mhor sam bith a dheanamh air Niall; ach direach rùbail bheag a chur na chliabh, a chionn e bhi cho caoin-shuarach mu 'm pheann.

Slan leibh; cha ruig sibh a leas tigh'n thairis air a so, 's e fior dhuin'-uasal a th' ann an Niall Orra, ged a tha mise toirt ainm an diomhanas; ach shaoilinn gu faodadh e mo pheann a mholadh gun a choguis a shiachadh, no e fein a chur as na h-uilt air dhoigh sam bith.

Bhur faicinn slan.

Ma tha 'n cairteal tombaca sin goireasach, cuiribh thugam e gun dàil.

Bhur caraid dileas,

DOMHNULL MAC EACHARN.

---

## TAILLEAR NA MANACHAINN.

Bha taillear ann roimhe so a chuir geall gu fuaigheadh e paidhir osan anns an eaglais air druim dearg a' mheadhon-oidhche. Aig an àm shuidhichte rainig e 'n eaglais, 's bhuail e air fuaigheal nan osan. Bha 'n eaglais cho sàmhach ris an uaigh, 's car greis cha do thachair ni a chur grabadh air, ach 'nuair a bha 'n t-àm a' tighinn faisg air am bi spioradan fuadain a' gabhail cuairt air uachdar gruinnd, chual e gluasad am measg nan cnamhan tioram a bha fo leacan an urlair, agus air ball, feuch, ceann mor, liath, ag eirigh gu h-aithis-each as a' ghrunnd. Sheall an ceann air an taillear 's thuirt e ann an guth neo-thalmhaidh :—

"Ceann mor, fada, liath, 's e gun bhiadh, a thailleir."

"Chi mi sin, 's fuaighidh mi so," ars' an taillear.

'S fheudar gur duine misneachail a bh' anns an taillear. 'S aithne dhomh duine gle spagluinneach nach feitheadh ri tuillidh seanachais o'n cheann sin, gu sonraichte 'na leithid sin a dh' àite; ach, gun teagamh, bha 'n geall a' sporadh an tailleir. Ann an tiota beag, thuirt an ceann a rithist :—

"Amhach mhor, fhada, liath, 's i gun bhiadh, a thailleir."

"Chi mi sin, 's fuaighidh mi so," ars' an taillear.

Tha amharus agam gu robh an taillear coltach ri moran de mhuinntir an t-saoghail so, cearta coma cia liutha amhach a bhiodh gun bhiadh, gun deoch, fhad 's nach biodh dìth

air an sgornain fein; co-dhiù, chuala sinn iomradh air daoin' aingidh de 'n t-seorsa sin; ach, buidheachas do'n Fhreasdal, cha 'n 'eil sinne mar na cìs-mhaoir sin, ged nach biodh againn ach an t-ubh gheibheadh fear-an-rathaid am plaosg. Thog an cruth oillteil sin a ghuth reasgach uair eile 's thuirt e:—

"Cliabh mor, fada, liath, 's e gun bhiadh, a thailleir."

"Chi mi sin, 's fuaighidh mi so," ars' an taillear.

Bha'n gnothach a' fas searbh leis an taillear, 's thuirt e ris fein, "ma tha chliabh falamh, cuireadh e dreamag fheoir ann, no lionadh e leis a' ghaoth-'n-ear e, ma thoilicheas e; ciod e mo ghnothach-sa ris; lan no falamh, co nach 'eil coma?" Ach ged a bha, mar so, smuain an tailleir fearail, bha e mothachail air a' chuis gu robh a mhisneach a' lagachadh, 's gur ann mar bu luaithe bhiodh crioch air an osan a b'fhearr an gnothach,

"Brù mhor, fhada, liath, 's i gun bhiadh, a thailleir," ars' am fear a bha thall. Cha robh aig an taillear ach an aon fhreagairt, 's b'e sin gu faiceadh e sin, 's gu 'n deanadh e so. Ach thainig an fhreagairt sin na b' anfhainne air an uair so, oir bha e nis fior choltach gu robh mhiann air an fhear so a chasan a thoirt as an uaigh cho maith r'a choluinn; 's na'n soirbheachadh sin leis, co aige bha fhios ciod a dh' fhaodadh tachairt? Bha 'n taillear a' gabhail an eagail; bha e nis a' faireachdainn tothlainn theas 'san eaglais a bha toirt fhalluis mu ghruaidhean. Bha 'n t-osan air bheul a bhi deas, 's bha sin cho maith. Cha b' ann a chumail suas chrannalach dhuaichnidh a bha esan an sin, ach a bhuidhinn gill dha fein; 's ma bha brù an t-sìogaire sin falamh, dinneadh e boitean connlaich innte; 's mur taitinn sin rithe, ma thogair!

Ged a bha n taillear, mar so, a' trod os iosal, cha robh e idir diomhaineach ; chluich e 'n t-snathad mar nach do chluich taillear riamh roimhe, 's nuair a bha e cur a' ghreim mu dheireadh 'san osan, thog am fear a bha thall a ghuth aon uair eile, 's thuirt e :—

"Cròg mhor, fhada, liath, 's i gun bhiadh, a thailleir."

"Chunnaic mi sin, 's rinn mi so," ars' an tàillear, 's e grad leum thun an doruis ; ach air cho grad 's gu 'n d' thug an taillear a chasan leis, bu ghraide na sin a lean a' chròg e, 's mu 'n do bhuidhinn e taobh-muigh an doruis, dh' fhag i làrach nan cóig meur 'na phearsa far nach bu toigh leis a leigeil ris.

Mar so bhuidhinn an taillear an geall, 's fhuair e as le a bheatha ; ach le comharra 'na chuideachd air nach bu toigh leis iomradh dheanamh. Ma 's fior an sgeul, bha 'n taillear iomadh latha 'na dhéigh sin mu 'n do shuidh e socair air bòrd, 's cha deach an cruth oillteil a chunnaic e 'san eaglais as a shuilean fhad 's a bu bheo e.

Cha 'n 'eil mise creidsinn a h-uile facal de so, 's cha mhotha tha mi 'g a thuigsinn ; ach 's cinnteach gu robh rud-eigin an ceann an fhir a chuir an rò-sgeul r' a chéile ; rud-eigin a bha toil aige shamhlachadh air an doigh sin. Tha fhios againn gu robh sgeulachdan de 'n t-seorsa air an gnathachadh mar mhodh teagaisg o shean, mar a chi sinn an seann sgriobhaidhean ; ach ciod fo na rionnagan a tha taillear na Manachainn a' teagasg dhuinn? duine bha cho neo-shuidhichte 'san inntinn 's gu 'n deach e air a' mheadhon-oidhche le a mhogain shuarach a thruailleadh an teampuill le lathaireachd leibidich. Na'm biodh lan spàine de thuigse aig a' chreutair, dh' fhaodadh fhios a bhi aige nach robh àit'

eile ann cho cunnartach ris an eaglais air meadhon-oidhche. Nach ann an sean eaglais *Alloway* a thachair *Tam o' Shanter* air a' chòmhlan bhuidseach a theab a bheatha fein a ghiorr-achadh, 's a spìon o'n rumpull earball a' chapuill a bha e marcachd? Ma 's fior fear-aithris an sgeoil, bha 'n comunn uilc sin a' dannsadh gu h-iollagach anns an eaglais, agus Athair-nam-breug le piob-shionnaich fo achlais a' cumail ciuil riutha. Bha coinneamh eile de 'n cheart seorsa 'n eaglais *North Berwick*, far an d'thug an t-aibhistear fein òraid ghrinn seachad, 's an d'thuirt e riu gun churam sam bith a bhi orra, nach b' eagal daibh fhad 's a ghleidheadh iad an gruag air an cinn. 'S nach ann an eaglais *Linlithgow* a chunnaic Righ Seumas an taibhse thug rabhadh dha mu dhéidhinn *Flodden*—rabhadh, gu mi-fhortanach, nach do ghabh an righ? Tha mi 'g radh ribh nach rachainn do'n eaglais air a' mheadhon-oidhche ged a bheireadh an taillear dhomh na h-osain sin a nasgaidh, 's tha mi gle fheumail orra.

Chuala mi 'n taillear so air a mholadh mar dhuine treun, gaisgeil, nach cuireadh an Donas fein air amaladh. Theag-amh gu bheil so ceart, ach co-dhiù is e nach d'fhuair mise cadal an raoir leis an déideadh, no gu bheil an spiolag bhrochain a ghabh mi sa'mhadainn air tionndadh gu domblas air mo ghoile, no gu bheil a' ghaoth-'n ear a' toirt caoile 'n Earraich orm, no maith a dh'fhaoidteadh gu bheil na nithean sin uile a' co-oibreachadh, tha atharrachadh beachd agam air giulan an tailleir. Tha fhios againn gu bheil staid chorparra 'n duine, aig àm sam bith, buailteach air dreach d'a reir a chur air a smuain; 's theagamh gu bheil mise, mar so, a sealltainn air teisteas an tailleir troimh neul gruamach m' inntinn fein. Mar so, matà, cha shàr churaidh an taillear

am bheachd-sa, ach duine ladarna, ain-diadhaidh, agus cruaidh-chridheach, a ghabh os laimh gniomh suarach a dheanamh, leis an robh an t-ionad naomh air a thruailleadh, agus sin air son buannachd shalaich dha fein. Tha e, mar so, a' samhlachadh moran de shluagh an t-saoghail so; iadsan a tha ro dhian air am maith fein a chur air aghairt, a' gabhail fàth air gach cothrom, laghail mo mì-laghail, a tha chum an sochair fein, 's a' cur am mì-shuim an dleasnais a tha mar fhiachaibh orra thaobh muinntir eile. Ciod an t-ioghnadh ged a dh' eireadh air uairean spiorad maith, no olc, a thoirt rabhaidh dhaibh?

Ach ciod a nis mu dhéidhinn dara cuspair an sgeoil? Tha sinn a' faicinn nach 'eil air ach blàth na bochdainn; gun bhiadh 'na chom, gun fheoil air fheithean, gun smior no smuais 'na chnamhan, 's gun chainnt 'na bheul ach cainnt na gort,—Làsarus a' nochdadh a chreuchd an lathair an duine shaoibhir. Chunnaic is chuala 'n taillear so gun bhi air a ghluasad leud na róineig a chum iochd no trocair. Bha chridhe criombanach, saoghalta, suidhicht' air, ged thigeadh am Mac-mallachd fein le ainglean, nach robh esan a' dol a chall a ghill air an son.

Anns an inntinn dhoichiollaich 's a bheil mi aig an àm, tha mi sealltainn car fiar air an taillear, 's a' deanamh dheth gur duine gun chridhe, gun choguis a bh' ann; duine cho fuaighte r' a bhuannachd fein 's nach obadh e 'n teampull a thionndadh gu tigh-marsantachd na'm biodh sin a chum a ghoireas fein. Ar leam gu 'n cuala sinn iomradh air muinntir a rinn a leithid sin roimhe, 's a fhuair an sgiùrsadh air a shon, agus, ma's maith mo bheachd, cha 'n 'eil an leithidean cho tearc 's a shaoilear.

Theagamh gu 'm bu chòir dhomh thoirt fainear, ged is duilich leam aideachadh, gu bheil, maith dh' fhaoidteadh, taillear eile 'm bheachd as coireach air son trian de'n droch bharail a th' agam air taillear na Manachainn. 'Nuair bha mi 'm ghill' òg, bha e cur campar orm nach robh, a reir coltais, uidhir meas aig muinntir eil' orm 's a bh' agam orm fein. An deigh dhomh breithneachadh air an ni, b' e 'n co-dhunadh gus an d 'thainig mi, gur e nach robh mi air mo sgeadachadh ann an eideadh grinn a bu choireach, 's mar sin, gu robh e buileach feumail deise de 'n chlò a b'fhearr a thig á Sasunn fhaotainn ma bha dùil agam ri meas o dhaoin' eile. Ach ciamar a bha 'n deise sin r'a faotainn? Cha robh de dh' airgiod ann am sporan na phaigheadh air son currachd-oidhche do bhreac-an-t-sìl. Cha robh comas air; cha robh 'san t-sealladh, matà, ach gu'm b'eigin dol troimh 'n t-saoghal gun mheas, gun urram mar a b'fhearr a dh'fhaodainn. Direach mar a bha mi 'n déigh an gnothach a shuidheachadh mar so, ciod a thachair ach am buaireadair fein ann an riochd tailleir a thighinn am rathad 'gam cho-eigneachadh gu deis' aodaich a cheannach uaithe. Thuirt mi ris nach robh airgiod agam; ach cha deanadh sin mùthadh sam bith leis-san; bheireadh e dàil dhomh gus am biodh e freagarrach dhomh a phàigheadh. Dh' aontaich mi leis a so, 's dh' orduich mi 'n deise. Thainig an deise gun mhoran dàlach, 's gle ghoirid 'na déigh, thainig an cunntas; 's cha b' fhada 'na dhéigh sin gus an d' thainig an taillear. Thàinig is thàinig e, uair is uair; 's direach mar thachair do thannasg na Manachainn a thaobh cainnt, cha robh de chainnt aig an taillear, ach cunntas mor, fada, liath, calp is riadh gun phàigh-eadh; co-dhiù, b'e sin suim a' chomhraidh air gach turus,

gus an robh mi ion 's as mo chiall. Thuirt mi ri bean an tighe 'san robh mi fuireachd aig an àm gun an duine sin a leigeil a stigh air an dorus a rithist. " Ciod a their mi ris ma thig e?" ars' ise. " Abair ris nach beo mi; gu 'n deach mo bhàthadh an Luba-nan-geadh; rud sam bith a thoilicheas tu, ach gun a leigeil a stigh." Thainig e uair no dhà gun faotainn a stigh; ach cha robh mo laochan a' dol a leigeil dheth a' ghnothaich mar sin; thòisich e air tachairt orm air an t-sràid, 's e, ma b' fhior e fein, air a cheum a' dol taobh-eigin eile; ach ciod air bith cearn de'n bhaile 'sam bithinn, thachradh an taillear orm, direach mar gu 'n eireadh e as a' ghrunnd a dh' aona ghnothach a chumail còmhdhail rium. Tha e air a radh gur e gaol an airgid freumh gach uilc. Tha amharus agam nach robh am fear a thuirt so air a gheur-leanmhuinn mar bha mise; na'm bitheadh chuireadh e car eile 'san radh sin. Na smaointean a bu mhiosa thainig riamh am cheann, bha iad air an deachdadh, cha b' ann le gaol ach le cion an airgid. Na'm biodh an t-airgiod agam, phàighinn an taillear gu suilbhir, 's cha bhiodh tuillidh mu dhéidhinn; ach a thaobh cion an airgid, 's ann a smuaintich mi a mhealladh leam do chùil uaignich agus cur as da; ach bha gad na croiche tuillidh 's dluth d'a leithid sin de chaithe-aimsir. Smuaintich mi 'n sin ciamar a b' urrainn domh bristeadh a stigh do'n bhanc, 's a thoirt leam á sin na phàigh-eadh an taillear; ach bha fhios agam gu 'm beireadh na maoir orm mu ruiginn ceann m' uidhe; leughadh iad air clàr mo bhathais ciod a bh' air m' aire, 's chuireadh iad an sàs mi. O! air son crith-thalmhainn a chrathadh an taillear as a sheiche, no oiteag lom, gheur, iomaghaoith a sguabadh e bharr aghaidh na talmhainn, 's a dh' fhagadh e far an sguir

an t-aingidh do bhuaireas, 's a faigh an claoidhte fois. Cha d'thainig crith-thalmhainn no iomaghaoth a thoirt fuasgladh dhomhsa; 's cha robh air ach an taillear a phàigheadh mar a b' fhearr a b' urrainn domh. An déigh a h-uile car, ged bha 'n taillear leamh, cha robh e tagairt ach an ni a bha dligheach dha; 's theagamh nam bithinn-sa na bu ghaolaiche mu'n airgiod na bhà mi, gu 'm biodh e na b' fhasa dhomh 'n taillear a phàigheadh.

Bha aon ni a dh'fhòghlum mi uaithe mu 'n d'fhuair mi cuidhte 's e; 's b'e sin nach d'àrdaich an deise mi am shuilean fein; 's cha mhò a dh' fhairich mi gu robh a bheag tuillidh de mheas aig muinntir eil' orm air a tàillibh. Theagamh gu robh so mar bu chubhaidh; gur ann air an duine fein as còir am meas a bhith, 's nach ann air aodach Thuirt Solamh 'na ghliocas, gu'n dean lamh an dichiollaich beairteach; ach ciod a theireadh e ris an taillear na'm faigh-eadh e 'san teampull e gu dichiollach a' fuaigheal osain? Na'm biodh Solamh a làthair 'nar latha-ne, chitheadh e na miltean a' saoithreachadh gu dichiollach, moch is anmoch, air son na ghleidheas ach gann an deo 'nan cuirp, gun luaidh air beairteas. Bha taillear na Manachainn, a reir coltais, dichiollach gu leòir a' fuaigheal nan osan, 's cha 'n ann air son a dhichill a tha mise cur-iomchair air, ach air son nach bu dichioll laghail a bh' ann. Tha amharus agam nach robh 's a' chruth reangach, dhuaichnidh a thachair air 'san eaglais, ach agartas ciontach a choguis fein ag eirigh suas 'na aghaidh, 's a' leigeil ris da air cho dichiollach 's gu'n saoithricheadh e air son buannachd eucoraich, gur ann gu staid lom, fhalamh a thigeadh e mu dheireadh. Tha dichioll an deagh dheanadas ion-mholta, ach cia liutha duine

bochd a tha saoithreachadh gle dhichiollach, o thoiseach gu deireadh a latha, air son a lom bheoshlaint gun suil ri beairteas, a dh' aindeoin gràiteannais Sholaimh. Aig a' cheart àm, tha moran 'nar measg a tha sealbhachadh mor-bheairteis air son nach do shaothraich 's nach do shniomh iad. B' fhearr gu robh an gnothach air atharrach, 's gu faigheadh gach neach duais a reir a shaoithreach, ach theagamh gu bheil na nithean sin air am filleadh a stigh anns na laghannan naduir sin a tha riaghladh na cruinne; 's nach 'eil feum a bhi stri ri 'n leasachadh. Biodh sin mar dh' fhaodas e, tha aon ni a fhuair mi mach leam fein, no, mar theireadh Solamh, "a thug mi fainear fo 'n ghrein ;" 's e sin, gu bheil pailteas airgid 'san sporan fior ghoireasach air uairean. Cha 'n 'eil mar sin diomb orm riusan aig a bheil e ; tha fhios agam air mo chosd gur e domblas na seirbhe bhi as eugmhais.

Theirinn, 'san dealachadh, riusan aig a bheil, 'nuair a chi iad lamh an fheumannaich sìnte mach, gun iad a ghabhail seachad air an taobh eile. Tha lamh an fheumannaich fada, ruigidh i air àitean anns nach 'eil iarraidh oirre, 's tha i buailteach, air uairean, gu làrach a cròige fhagail an ni no dhà a thuillidh air leth-deiridh an tailleir. Is fearr dhaibh leis sin frithealadh air guth na h-uireasbhaidh na dol troimh 'n t-saoghal le comharra na tamailt 'nan cuideachd.

A' CHRIOCH.

